# LEANMHUIN CHRIOSD,

A N N

CEITHEAR LEABHRAICHEAN:

SGRIOBHTA ANN LADOIN

LE TOMAIS A CEMPIS:

AIR UR EIDER-THEANGACHA' GU GAOILIG ALBANNACH

*Le R..... M......* M. A. I. S.



CLO-BHUAILTE ANN DUN-AODAIN.

MDCCLXXXV.

# *ANN ROI-RAITE.*

*LEABHOIR Ghaolaich, cha'n fheudar an Leabhar beag ſo, (Leanmhuin Chrioſd), a mholla' na's moa na 'ta ſe cheana, le beul agus ſgriobha' gach duine foluimte agus crabhach: air dha bhith ſgriobhta anns gach Cainte Chrioſdui', agus ann lamh agus gnathach gach gne ſluaigh 'ſan Chrioſdachd, araon thaobh Creideamh agus Barrail, a'ta uile, ann aon ghuth agus focul, mar aon duine ag aontacha' ann am molla' agus cliu ann Leabhair bhig ſo; mar ni ſonruichte araon chum beaſan an deagh Chrioſdui' ionſacha', tre leabha' bitheanta is curam dheth, agus fos chum na Beatha ſhiorrui' fhaotuin ann deidh laimh, mar thora' math air a bhuainea' as; tre deagh Bheatha agus Dicheall crabhach.*

# CLAR-CHUMAIL.

## LEABHAR I.

## LEABHAR II.



## LEABHAR III.

## LEABHAR IV.

# LEANMHUIN CHRIOSD.




## AN CEUD LEABHAR.

### AN CEUD CAIBDEAL.

*Air Leanmhuin Chriosd, agus Di-mheasa' uile Dhiamhaoin-easan an t Saoghail.*

AN ti a 'ta 'g am' leantuin se, cha 'n imeich e ann dorchadas; deirse an Tighearna. 'Siad so briathra Chriosd, leis an comhairleichear sinn, ma 's aill lein do rirea', bhith air ar soilleireacha', agus air ar saora' o gach doille cridhe; gur eigin dhuinn a bheatha, is a bheusan leanachd. Uime sin, se 'r mor ghnothach smuaineacha' air beatha Josa Chriosd.

Tha teagasg Chriosd toirt barrachd air uile theagasgaibh nan Naomh; agus co sam bith aige 'm bheil an spiorad, gheabh e ann sin am manna foluichte. Ach tha e tachairt, o eisdeachd tric na soisgeoil, nach mothaich moran, ach mian beag *chum a leantuin;* bhri nach 'eil spiorad Chriosd acca. Ach an ti leis an aill briathran Chriosd thuigsin go iomlan, agus go mothaichte; is eigin dha ionsacha' a bheatha go iomlan dheanamh coslach r' a bheatha sa.

Ciod am feam dhuit ard chonfpoid dheanamh m' an Trionaid : ma' fe gu mio-thoileich thu an Trionaid o fin, le dioth na irifealachd ? Do rirea' cha 'n e ard bhriathran a ni neach naomh, is ionruichte; ach 'fi bheatha chrabhach a ni *an duine* gaolach do Dhia. Is mor b' fhearr leam dubhron mhothacha' 'na chiall-innfea fa thuigfin. Na b'aithne dhuit am Bibeal uile air cridhe, agus raitean uile nan Gliocafoir : ciod an tairbhe bhithea' fan iomlan, gan ghradh agus gras Dea? Diamhaoineas nan diamhaoineafa, agus is diamhaoineas gach ni, bhar air Dia ghradhacha' agus eifean amhain riarucha'. Se fo an gliocas is airde, bhith dluthacha gu rioghachd neamh tre tair an t faoghail.

Is diamhaoineas air an abhar fin, beartas neo-bhuan iarra', agus dochas chuirea' annta. Is diamhaoineas fos onoirean fhantacha', agus e fein thogail ann ard inmhe. Is diamhaoineas ainmhiana na feola leantuin ; agus an ni ud thogara' fa 'n eigin dhuit an deidh laimh bhith go goirte air do chragha'. Is diamhaoineas faoghal fada fhirea' agus beag curam ghabhail ma dheagh bheatha. Is diamhaoineas bhith fmuaineacha' mhain air am bheatha a 'ta lathair, agus gan folar dheanamh fa-chomhair na beathai re teachd. Is diamhaoineas gradh thoirt do'n ni, a tha dol le mor ftead thart : agus gan chabhag dheanamh ionfui' an aite, anns am mairr an t aoibhneas fiorrui'.

Cuimhneich go tric air an t fean fhocul ud, nach fafuichear an chluas le eifdeachd, ni moa lionar an t fuil le fealla. Uime fin, tarruin do chridhe o ghradh nan nithe faicfineach, agus tionda thu fein chum na nithe do-fhaicfineach. Oir tha luchd-leanmhuin na feolmhorachd ag falacha' na coguis, is ag calla' grais Dea.

CAIB. II.

## C A I B. II.

*Air Smuainté Irifeal de fein.*

IS mian leis gach duine, go nadurail eolas ghabhail: ach ciod an tairbhe a 'ta ann folum gan eagal Dea? Is fearr go cinteach am fear-ducha irifeal, a tha re feirbheas do Dhia, na Gliocafoir uaibhreach a 'ta beachda' air curfa nan neamh; is 'g a dhearmad fein. An ti d'an aithne e fein go maith, tha e fuarach 'n a fhealla fein, is cha tlachd leis cliu dhaonna. Ghe gu b' aithne dhamh gach ni, a 'ta fan t faoghal, is nach bithin ann gradh; ciod an cuideacha dhamh e ann lathair Dhea, a bheir breath orm reir mo ghniomhara fa.

Cuir uaite mor mhian bhith eolach; bhri gu faíthear annfin mor chealg agus feachran inntin. Iadfan a 'ta foluimte, is mian leo bhith air am meafa' agus air an gairmea' glioc. Tha iomad ni ann, nach 'eil an eolas, ach beag no gan tairbhe idir do'n anam. Agus is michiallach go mor an neach, a chuireas duil ann nitheibh air bith eile, ach fna nitheibh a 'ta feamail chum flainte. Cha fafuich moran fhocuil an t anam, ach ata deagh bheatha toirt fois do'n inntin; agus coguis ghlan ag toirt mor earbfa ann Dia.

Mar is moa, agus mar is fearr is aithne dhuit, o fin, is truime bheirear breathanas oit, mar caith thu do bheatha na's naoimhe. Uime fin na bith air do thogail fuas le eolas no folum air bith: ach bithea' eagal ort na's luaithe, f'an eolas thugad dhuit. Ma chithear dhuit, gur aithne dhuit moran, agus gu bheil thu tuigfin go ro mhaith; cuimhneich fan am cheudna, gur lionor na fin go mor, na nithe air am bheil thu ain-eolach. Na bith ard-inntineach, ach gu b'fhearr leat d' ain-eolas

aideacha'. C' uime chuirea' tu thu fein roi neach ſam bith, an uair gheabhar moran na 's foluimte, agus na's eolaiche ſan lagh na thu fein. Ma's aill leat go feamail eolas agus ionſacha ghlaca', gradhaich bhith ain-fhioſrach' agus bhith air do mheaſa' mar neo-ni.

'Se ſo an teagaſg is airde, agus is feamaile air bith, ſior eolas agus di-mheaſa dhe fein. Is mor an t iomlanachd, agus an gliocas, neach ſhealtuin air fein mar neo-ni, agus do ghna ſmuaineacha' air cach eile go ro mheaſail agus go maith. Ma chi thu neach eile go folluiſeach ag peaccacha', no ag deanamh mor 'olc ſam bith, cha bu choir dhuit airſon ſin thu fein mheaſa' na b'fhearr na eiſean; bhri nach 'eil fios agad, cia fada dfheudas tu fantuin ſan ſtaid mhath. Tha ſinn uile lag; ach faic, nach ſeall thu air aon neach, na's anmhunn na thu fein.

## C A I B. III.

### *Air Teagaſg na Firinn.*

IS ſona an ti a theagaiſgeas an fhirinn lea fein, cha 'n ann tre deilbh agus briathran, a 'ta dol thart, ach mar ata i inte fein. Is tric tha ar barrail agus ar ceadfa 'g ar mealla'ſa, agus is ro bheag chi iad. Ciod am feam ann mor chonſpoid mu nitheibh dorch agus foluichte, m'an nach toirear breath ſam bhreathanas oirne, thaobh nach b'aithne dhuinn iad. Gur mor an ghoraich na nithe feamail agus tarbhach dhearmad, agus curam go toileach ghabhail do nitheibh ciuireil is diamhaoin; tha ſuilean againe, agus ni faic ſinn leo.

Ciod an gnothach a 'ta againe ri ginealaibh agus gneibh *nan Gliocaſoir?*— An ti ris an labhair am Focal Siorrui', ſaorar e o iomad barraileibh. Tha gach ni o aon fhocul, agus tha gach uile labhairt ſan aon ſo: agus ſe ſo an tus

a

a 'ta labhara' riunn mar an ceudna. Gan an focul ſo, cha tuig neach, ni moa bheir e breath go direach. An neach d'am bheil gach ni mar aon, agus tha tarruin gach ni gu aon, agus ann aon ag faicin gach uile ni, feudae' ſe go ſeaſmhach ann cridhe, tamh ghabhail ann Dea le ſiochainte. O fhirinn mo Dhia, dean ſa miſe 'm aon leatſa ann gradh bi-bhuan! Tha ſgitheas orm go tric le leabha', is eiſdeachd moran nithe: annadſa tha t iomlan, is aill, agus is mian leam. Duna' luchd foluim am beul, bithea' gach duil 'nan toſt ann do lathair ſe: labhair thuſa 'mhain rium.

Mar is moa tha an duine aontuichte anna fein, agus aſteach neo-lochdach, is lionoire go mor, agus is airde na ſin, na nithe a thuigeas e, bhri gu fai' e os ard ſollus na tuigſin. Cha chuirear an t anam glan, neo-lochdach, agus neo-atharraichte air ſeachran le moran ghnothachaibh; do bhri gu deanar gach ni leis, chum onoir Dhea, agus ſe ag deanamh a dhulan, bhith ann fois aige fein, agus ſoar o gach fein-ſhirea'.

Co bhacas agus a bhuaireas tu na's moa na do ghaol neo-chlaoite cridhe. Air tus ſuidheichi' an duine math, agus diadhai 'n obair 'n a chridhe, a 's coir dha dheanamh o leath amuigh. Cha tarruin ſin e chum togaran na droch claonaid; ach tiondai' ſe iad gu riaghailt an reaſain cheirt. Co aige 'm bheil cath na's cruai', na neach ni ſpairn chum buaidhe thoirt air fein: ach 'ſe ſo bu choir bhith mar ar gnothach arai' fein, eadhon buaidhe thoirt oirne fein, agus go lathail ſpionna fhaotuin 'n ar 'n aghai fein, agus fas do ghna na's fearr, agus na's fearr.

Tha gach uile iomlanachd anns am bheatha ſo comaiſgte le neo-iomlanachd; agus cha 'n eil ar n' uile ſmuaineacha' ſaor o dhorchadas eigin. Tha t eolas iriſeal

dhiot

dhiot fein 'na ſlighe gu Dia na's cinteiche, na ſirea' is doimhine chum folum. Cha n' eil an t ionſacha re chronacha', no lom eolas ni ſam bith, a 'ta math ann fein, agus orduichte le Dia; ach tha 'n deagh choguis agus am bheatha chrabhach re raoineacha' roi ſin. Ach bhri gur lionor iad, a ni tuillea' ſaothair dfhioſracha' mach' no ni iad chum deagh chaithea-bheatha, uime ſin is tric an ſeachran, agus cha giulain iad meas air bith, ach beag.

O na gabhui' ſiad urraid dhicheall fa laimh, chum ciontan ſpiana' as am bun, agus ſubhailcean ſhuidh-eacha' nan aite, mar ni ſiad chum ceiſdean ghluaſa' cha bhithea' coilion olc, no maſla am meaſg an t ſluaigh, no urraid fhuaſgala' ſna Manachara. Go cinteach, air teachd do la bhreathanais, cha 'n iarrar oirne, ciod a leabh ſinn, ach ciod a rinn ſinn; no cia deas labhair ſinn; ach cia go diadhai' agus chaith ſinn ar beatha. Innis dhamh, c'aite anois am bheil an luchd-foluim ſin uile, agus na maiſdeara ſin, a b'aithne dhuit an tra bha ſiad beo, agus ſgeamhach ann ionſacha. Nois tha 'm beolaint ſe aige luchd eile; agus cha 'n aithne dhamh, an ſmuai-neich iad go brach orra. Bha iad rud eigin air am meaſa 'n an la fein, ach nois ni bheil luaidh idir orra.

Och! cia grad tha gloir an t ſaoghail dol ſeachad? O! nach freagairea' am beatha ſa do 'm folum ſa; ann ſin dh ionſaichea', agus leabha' iad go maith. Cia lionor iad a 'ta 'g an ſgrioſa' fein ſan t ſaoghal trid ionſacha diamhaoin, an tra tha iad ag gabhail ro bheag curam do ſheirbheas Dea? Agus chion gur annſa leo bhith mor, na bhith iriſeal, uime ſin caillear iad 'n an ſmuainteibh fein. 'S eiſean tha mor do rirea' aige 'm bheil mor Ghradh. 'S eiſean a 'ta mor go firineach, aige 'm bheil beag ſuim dhe fein, agus tha ſealtuin mar neo-ni air an inmhe-onoir is airde. Tha e do rirea' crionta a ſheallas

air

air gach uile nithe talmhui mar ſhalachar, chum gu coſain e Crioſd. Agus tha e foluimte do rirea' an ti ni toil Dea, agus a threigeas a thoil fein.

## C A I B. IV.

### *Air Gliocas ann Deanatais.*

CHA 'n eil creideas re thoirt do gach focul agus cogair ; ach is eigin an chuis leir-bheachda' no cho-'romacha' go ro churamach agus aiſeach reir Dhea. Ach mo thruaidhe! is tric lein an t olc, na's luaithe na math, araon chreidſin agus ra' ma neach eile, mar ſin, tha ſinn go lag. Ach cha chreid na daoine foirfe go furaſda gach uile fear-airiſea', thaobh gur aithne dhoibh gu bheil anmhunnachd dhoanna claointe chum uilc, agus tuitemeach go leoir ann foculaibh.

Is mor an gliocas, gan bhith ubbuin ann ar deanatas, agus gan bhith ag ſeaſamh go cean-laidireach ri ar barrai-leibh arai' fein. Agus fos cha choir creideas thoirt do bhriathran gach uile gne dhuine, no na nithe a chuala, no a chreid ſinn', an grad ſhinea' gu cluaſa luchd eile. Gabh comhairle o dhuine glioc agus coguiſeach, agus iarr na's tocha bhith air do theagaſga' le neach is fearr na thu fein, na d' inleachd fein leantuin. Tha deagh beatha deanamh an duine glioc do reir Dhea, agus deas airſon iomad nithe. Mar as moa tha neach ſam bith iriſeal anna fein, agus umhal do Dhia, is glice e anns gach uile ni, agus is moa an t ſio-chainte a bhitheas aige.

## CAIB. V.

*Air Leabha' na Sgrioptuirean Naomh.*

SI 'n fhirinn is eigin ſhirea' 'ſna ſgrioptuireibh naomh, is cha' n e an deas-chainte. Bu choir an ſgrioptuir naomh uile bhith air a leabha' leis an ſpiorad ſin, leis an robh e air a dheanamh. 'S eigin dhuinn ar buanachd ſhirea' ſna ſgrioptuireibh, na 's tocha na ſinealtas ſheanachais; ſea', bu choir dhuinne leabhraichean crabhach agus neo-lochdach leabha' cheart go toileach, agus iadſan a 'ta ard agus doimhean. Na cuirea' udaras an ſgriobhair ſtragh ort, co acca bha e beag no mor ann folum, ach leig le gradh na ſirinn ghloin do tharruin' gu leabha'. Na feoruich amach co thuairt ſo; ach thug fanaire, ciod a 'ta air a ra.

Tha na daoine dol thart, ach mairri ſirinn an Tigheana go ſiorrui'. Tha Dia labhara' riunn air iomad doigh gan mheas do dhaoine. Is ro mhinic tha ar gean-fhioſrachd fein 'g ar baca' ann leabha' nan ſgrioptuir 'nuair is mian lein an ni ſin thuigſin agus a gheur-mhineacha', far bu choir a leigeal ſeachad go iriſeal. Ma 's aill leat luach-ſaothairtharruin' as, leabh go iriſeal, go ſirineach, agus go neo-lochdach; na miannaich go brach ainm foluim bhith agad. Fioſraich amach agus eiſd go ſamhach briathra nan Naomh: na bithea' du-fhocuil nan daoine o ſhean mio-thaitneach dhuit; oir cha n' eil iad air an labhairt gan abhar.

CAIB. VI.

## C A I B. VI.

*Air na Togaraibh Neo-cneaſta.*

CIA b'e uair is mian le duine ni air bith mi-mheaſarrach, air ball tha ſe gan fhois anna fein. Cha tamh an t uaibhreach agus am fear-ſantach am feaſd; tha an duine bochd agus an t iriſealach ann ſpiorad ag caithea' am beatha ſa ann ſio-chainte ro mhor.

An duine nach 'eil do rirea' claoite no marbh dha fein, buairear e go grad, agus bheirear buaidhe air le nitheibh beag agus faoin. An neach a 'ta lag ann ſpiorad, agus mar gu b' e foſd colnach, agus claointe gu nithe mothachail, is gann dha go iomlan e fein tharruin' o mhianaibh talmhui. Agus uime ſin, is tric tha ſe fo bhron 'n uair tharruineas e e fein aſta; agus cuirear go furaſda corruich air, ma 'ſe gu'n racha' neach ſam bith 'na h aghai-ſe.

Ach ma' ſe gun do lean ſe an ni, a mhiannaich e gan mhall, lionar e go trom le cionta na coguis; do bhri gu'n do lean ſe a dhroch-fhulan fein, noch toir dad cobhair d'a ionſui' chum na ſio-chainte a dh iarr e. 'San le diulta' ar droch-fhulana, gheabhar fois fhirineach an cridhe, is cha 'n an trid aoma' dhoibh. Uime ſin cha n 'eil fois idir ann cridhe an duine fheolmhor, no ann an duine air a thoirt chum nithe o 'n leath amuigh; ach amhain 'ſan duine dhurachdach, agus ſpioradalta.

## CAIB. VII.

*Air Teichea' an Dochais Diamhaoin, agus an Ardain.*

GUR diamhaoin an neach a chuireas a dhochas 'ſna daoineibh, no 'ſna creatoireibh. Na gabh nairc luchd eile riarucha' airſon gaol Joſa Chrioſd, agus bhith air do meaſa' mar dhuine bochd ſan t ſaoghal ſo. Na ſeaſamh air do bhon fein, ach ſuidheich do dochas ann Dia Dean gach ni a 'ta ann do chomas, agus chuiri' Dia ri do dheagh thoilſe. Na cuir d' earbſa ann d' eolas, no ann cleaſachd neach a 'ta beo, ach 'n aite ſin ann gras Dea, an ti chuideicheas an t iriſealach agus dh ilſeicheas iadſan a 'ta gabhail barrail mhath dhiu fein.

Na dean boſd ann do bheartas, ma tha ſin agad, no ann do chairdean, thaobh gu bheil iad cumhachdach; ach ann Dia a 'ta toirt gach uile ni, agus e fein os cion gach uile ni 's ro aill leis thoirt ſeachad. Na dean uaill as airde no ſgeamh do chuirp, a 'ta air a thruaillea' agus air a mhi-dhealbha' leis an eaſlainte is lugha. Na gabh tlachd dhiot fein, no as do chiall, no as do gheuraid fein, air eagal gu neo-thoileich thu Dia leis an leis gach math a 'ta agad go nadarail.

Na ſeall ort fein na 's fear na luchd eile ſam bith, an t eagal gu meaſar thu ann lathair Dhea na 's meaſa, an ti d' an aithne ciod a 'ta ſan duine Na dean uaill as do dheagh oibreibh; thaobh nach ionnan breathannas Dhea, agus breath nan dhaoine, an ti go tric a 'ta neo-thoileichte leis an ni ſin, is taitneach le dao neibh Ma 'ſe gu bheil ni ſam bith do mhath agad, creid na 's fearr do luchd eile, chum agus gu gleatha' tu an t iriſealachd. Cha dean e dochan ort, thu ſhealtuin ort fein na 's meaſa

meaſa na gach aon eile; ach is ro mhor an dochan a ni e ort, thu fein chuirea' roi neach air bith; tha ſio'-chainte bhi-bhuan maille ris an iriſeal, ach ann cridhe an ardanaich tha ſior chorruich agus fearmad.

## C A I B. VIII.

*Air Seachna Chaidearas ro mhor.*

NA foſgail do chridhe do gach uile duine; ach dean do ghnothach ri duine glioc, agus air am bheil eagal Dea; na bithea' an oig agus na coimheich agad ach tearc' na do chuideachd. Cuid ris am bheartach na bith mar fhear-meadail; agus do d' dheoin na cuir thu fein lathair nam mor-fhear; cum connaltra marrais an iriſeal, agus an neo-lochdach, marrais an chrabhach agus an duine dhiadhai, agus lamhaich na nithe, a 'ta chum togail ſuas *na naomhachd.* Na bith ro eolach marrai bean air bith, ach earb ann coitchion, gach uile deagh bhean ri Dia. Miannaich amhain bhith eolach air Dia, agus a h Aingeil-ſe, teich o fhioſrach dhoaine.

'S eigin gradh bhith againe do gach aon, ach ni bheil an caidearas tarbhach; air uairean tachairi' ſe, gu foil-ſeich an neach ain-fhioſraichte amach tre deagh ainm; an ti, n' uair a ta e lathair, tha mi-chiatach do dream a chi e. Air uairean ſaolai' ſinn luchd eile thoileacha' o ar coi-cheangala riu; ach is moa thoiſeicheas ſinn am mio-thoileacha' ſa, o eiſ-ionracas nam beus, a chi iad an-naine.

## CAIB. IX.

*Air Umhalachd agus Smachd.*

IS ro mhor an ni feafamh ann umhalachd, agus bhith beo fo uachdranachd agus gan bhith reir ar chead fein. Is dionaiche go mor furacha' foi gheillea', no bhith ann udaras. Is lionor iadfan a' ta foi gheillea' le eigean, na tha fiad tre gradh Dhea; agus tha an leathaid fin, ann dorain, agus re gearan go furafda; ni cofain iad faorfa inntin, mar cuir iad iad fein fo fmachd o'n uile chridhe, airfon Dea. Ruith ann fo no 'n fin, ni faith thu fois air bith, ach ann fmachd irifeal foi riaghailt uachdarain. Mheall foilfin agus atharracha nan aitean moran do dhaoine.

Tha e fior, gur aill leis gach duine go toileach, bhith ag faothracha' reir a mhian fein, agus claonar e leofan na 's moa, a' ta fmuaineacha' mar e fein, ach ma 'fe gu bheil Dia 'n ar meafg fa, 's eigin dhuinne corr uairean ar feol fmuainte fein eadhon fhagail, airfon maith na fiochainte. Co neach a 'ta go geur-glioc, ionas agus gu feud e, eolas iomlan gach ni bhith aige. Uime fin na cuir mor earbfa ann do fmuainteibh fein: ach fos bith toileichte air fmuaintean luchd eile eifdeachd. Ma' fe gu bheil do fmuaineacha math, agus gu fag thu fin airfon Dea, agus gu lean thu fear eile; is moa o fin thoileas tu *ann lathair Dhea.*

Oir is tric chuala mi gur tearuinte comhairle eifdeachd agus a gabhail, na fin thoirt feachad. Feudai' fe tachairt fos, gu bith fmuaineacha gach neach gle mhath, ach mar geillear do luchd eile, an uair ata reafan, agus abhar 'g a iarra' is cothar mor na uabhair, agus na doirbheachd e.

CAIB. X.

## CAIB. X.

*Air Seachna anabar Bhriathra.*

GABH eagal as tuaſaid dhaoine, go mor agus tha ſin ann do chomas; oir is mor am baca' bhith 'g airiſea' air nitheibh ſaoghalta, ghaoite gu 'n labhara' orra le deagh run: oir is grad ſhaluichear agus ghlacar ſinn le diamhaoineas. B' aill leam go tric, gu 'm bithin 'na mo thoſd, agus nach bithin ann conaltra dhaoine. Ach carſon ni ſinn bruidhean go toileach, agus chainte ri cheile, o 'n is tearc lein piltin, gu bhith ſamhach, gan dochan coguis? Ach ghidhea ſin, labhara' ſinn go toileach, bhri gu bheil ſinn ag iarra' ſolas o cheile, tre bhith bruidhean cuid ri cheile, agus gur mian lein, an cridhe air a ſgitheacha' le ſmuainteibh fa leath, aotromacha'. Agus go ro dheonach labharai' ſinn agus ſmuaineichi' ſinn air an leathaid ſin do nitheibh, air am bheil mor ghradh agus mian againe, no air na nitheibh ſin a ſhaoileas ſinn a 'ta 'n ar n aghai-ſe.

Ach mo thruaidhe! is tric tha ſo diamhaoin agus gan tairbhe air bith. Oir cha bheag am baca' a 'ta ſan chofurtach iommallach ſo, do 'n t ſolas dhiadhai o 'n leath ſteach. Uime ſin is eigin dhuinne faire agus urnuidh dheanamh, chum nach racha' ar n aimſir gan tairbhe ſeachad. Ma tha e feamail agus ceaduichte bruidhean dheanamh, labhair air na nitheibh a 'ta chum togail na diadhachd. 'Se droch cleachda, agus dearmad ar fais ſpioradalta fein, fath mor, an ro bheag ceangail a 'ta againe air ar beul. Ach is mor an cuideacha chum ar n inntin neamhail, co-ra ma nithe ſpioradalta dheanamh, go arai' 'n uair tha luchd an aoin inntin agus an ſpioraid, air an tionala' cuid ri cheile ann Dia.

CAIB. XI.

## CAIB. XI.

*Air Sirea' na Sio-chaintc, agus Eid na Inntin Spioradalta.*

9 S Mor an t ſio-chainte a dfheuda' bhith againe, na b' aill leine bhith gan ghnothach againe ris na nitheibh ſin nach buin duinne, no ri briathraibh agus ghniomharaibh luchd eile. Cionnas is urra' an neach ſin ſeaſamh fada ann ſio', a bhuineas ri gnothachaibh luchd eile, agus a ſhireas abharan o 'n leath amach, a ſhuidheicheas e fein go beag no go anamaig o 'n leath ſteach? Is beannaichte na neo-lochdaich, oir ſealbhaichi' iad ſio-chainte mhor.

C'uime bha cuid do na Naoimh go iomlan agus go beachdach? Do bhri gu 'n d' ionſaich iad iad fein chlaoithea' o gach uile mian talmhui, agus le ſo neartuichear iad le 'n uile chridhe chum dlu-theana' ri Dia, agus chum an aire thoirt dhoibh fein go fuaſgailte. Tha ſinn air ar togail go ro mhor le' r mianaibh arai' fein, agus fo lan-churam ma nitheibh dio-bhuain. Is annamh lein lan-bhuaidhe thoirt air aon droch cleachda, agus ni laſar ſinn ſuas chum ar leas lathail fein; uime ſin, fanai' ſinn fuar agus neo-chrabhach.

Na bithemid do rirea' marbh dhuinn fein agus neo-chuibhraichte ann an cridhe, ann ſin dfheudaemid blas ghabhail air nitheibh diadha, agus beagan eolais mhothacha' air ſmuaineacha' neamhail. 'Se 'm baca' mor agus iomlan, bhri nach 'eil ſinn ſaor o thogaraibh agus ain-mhianaibh; nach 'eil ſinn ag deanamh ar dicheall chum gluaſa' air ſligh coilionta nam Naomh. An uair mar an ceudna thachaireas beagan do 'n do-ſhoirbheas oirne, go grad leigear ſinn ſios go mor, agus tiondar ſinn chum ſolas dhaonna.

Na

Na deanaemid ſpairn mar dhaoine laidir gu ſeaſamh ſan chath : chimid go cinteach, gu cuideichea' an Tighearna ſinn o neamh, oir tha eiſean deas chum luchd an chath agus luchd an earbſai 'n a ghrais ſe, ghrad chuideacha'; an ti tha ſolara' dhuinn fathan an chogai', chum gu tugaemid buaidhe. Ma 'ſe gu'n ſuidheich ſinn amhain, fas ar creideimh, air aire nan nithe o 'n leath amuigh, go grad thig crioch air ar diadhachd ſa. Ach cuiremid an tuagh ris an bhunn, chum air dhuinn bhith air ar glana' o ar droch runaibh, gu 'n ſealbhaich ſinn inntin ſhamhach.

Na claoithemid ach aon chiont ſam bhliana, dheanuir ſinne go luath 'n ar daoine iomlan. Ach anois 'ſe t atharrach is tric lein mhothacha'; chor agus gu faith ſinn amach, gu 'n robh ſinn na 's fearr agus na 's gloine, ann toiſeach ar 'n iompachai', na tha ſinn an deidh ioma bliana d' ar n aidmheil ſe. Bu choir d' ar durachd agus ar 'n aſtar ſa dol ann mead gach uile la; ach anois is mor an ni ri fhaicin, ma 's urra' aon neach cuibhrion do 'n cheud theis choimhidea'. Na deanaemid ſpairn bheag ſan toiſeach, ann ſin b'urraemid gach uile ni dheanamh an deidh laimh le ſocair agus aoibhneas.

Tha e trom an ſean nos threigſin ; ach is truime lein na ſin, dol ann aghai ar toil arai' fein. Ach mar toir thu buaidhe amach air bheag, agus air an aotrom, c' uine bheir thu buaidhe air na nitheibh a 'ta ro cruaidh. Rach 'n aghai do chlaona ſa ſan toiſeach, agus bris an droch chleachda, air eagal gun tarruin e thu chum cruas na's moa. O na tuga' tu fanaire, cia mor an t ſio-chainte bheirea' tu ugad fein, agus an gairdeachas do luchd eile, tre do ghiulan math fein; ſhaoilin gu bithea' tu na bu deidheal air do phiſeach ſpioradail ſe.

CAIB. XII.

## CAIB. XII.

*Air Feamalachd am Mhio-ſhoirbheis.*

'S Math dhuinn, mio-ſhoirbheas agus triobloid bhith againe air uairean; bhri gur tric leo an duine ghairmea' air ais dh ionſui' chridhe, chum eolas ghabhail gu bheil e ann ionad fogarai' agus nach cuirea' e a dhochas ann ni air bith de t ſaoghal. Is math dhuinn gu fulainemid air uairean an-choineamh, agus gu bithea' aige daoine barrail olc, no bheag dinn, ghe gu bheil ſinn ag deanamh agus runnacha' go ro mhath. Is minic chuideicheas ſin ſinn chum iriſealachd, agus dhionas iad ſinn o ghloir-dhiamhaoin. Oir 'ſan uair ſin ruith ſinn na's fearr gu Dia ar fianuis o leath ſtigh, 'n uair mheaſar ſinn o 'n leath amuigh le daoineibh mar bheag ni, agus nach creidear go maith m'ar timchioll ſa.

Uime ſin bu choir do duine e fein dhaingeacha' ann an Dia air an doigh ſin; chum agus nach bithea' feam aige, ann uair air bith, air cofurtach dhaonna ſhirea'. An uair a 'ta duine do dheagh thoil, fo thriobloid no air a bhuairea' no air a chragha' le ſmuainteibh olc; ann ſin tuigi' ſe, cia mor am feam a 'ta aige air Dia, 'n uair chi ſe nach urruin e ni air bith do mhath dheanamh gan e, 'ſan uair ſin, tha ſe fo bhron, ag aſnacha' agus ag guidhea' airſon nan truaidhean a 'ta ſe fulana'. Ann ſin tha e ſgioth le bhith beo na's faide, is mian leis am bas theachd, chum gu feudae ſe bhith air a thuaſgala' agus bhith maille ri Chrioſd. Ann ſin is leir dha go maith, nach 'eil dion iomlan, agus lan ſhio-chainte ri fhaotuin ſan t ſaoghal.

CAIB. XIII.

## C A I B. XIII.

### *Air Seasamh ann aghai Bhuairean.*

CO fad agus tha ſinn beo ſan t ſaoghal, cha 'n urruin ſinn bhith ann, gan triobloid agus gan bhuairea', O ſin tha e ſgriobhta ann Job, gur cath beatha an duine air thalamh. Uime ſin bu choir do gach duine, bhith curamach m'a bhuaireibh ſe, agus faire dheanamh ann urnuidheibh; air eagal gu'm faithea' an Diabhol co-'rom chum eiſean mhealla', an neach nàch caideil choiche, ach tha dol mancuairt ag iarra' co dfheudas e mhillea'.

Cha n 'eil neach ſam bith co-naomh, no co-iomlan, aige nach 'eil buairean air uairean, agus cha 'n urra' dhuinn bhith ſaor dhiu go lear.

Tha buairean go tric ro fheamail do'n duine, ghe gu bheil iad trom agus draghail; do bhri annta ſa ilſeichear an duine, agus glanar, agus ionſaichear e. Chuaith nan Naoimh uile troi ioma cragh, agus buairea, agus bhuannaich iad leo. Agus iadſan nach b'urra' buairean ghiulana', dfhaileig iad, agus rinnead malluichte iad.

Cha 'n bheil ordugh air bith co-naomh, no aite co-dionach, far nach bheil buairean agus do-ſhoirbheaſa.

Cha 'n 'eil duine tearuinte go iomlan o bhuaireibh, am fad agus is beo e; bhri gu bheil an tobar annaine fein, o bheil ſinn air ar buairea'; air dhuinn bhith breithte ſan ainmhian. Air dhol do aon bhuairea' no triobloid thaireis, tha aon eile ag teachd air ſin, agus do ghna, tha ni eigin againe chum foighidin; bhri gu 'n chaill ſinn math ar ceud ſonais. Tha moran ag iarra' teichea' o bhuaireibh, agus ata ſiad ag tuiteam annta na's truime. Cha 'n urra' ſinn tre teichea' amhain, buaidhe thoirt amach; ach tre foighidin agus iriſealachd fhireanach nitear ſinn na's treis 'n ar naimhdean uile.

An ti a chlaonas uapa o leath amuigh amhain, agus nach ſpian am freamh o 'n bhun, is beag an coſain a ni e; ſea', is luaidhe a thig na buairean uige, agus gheabh e e fein ann an doigh na's meaſa. Uigh air 'n uigh agus tre foighidin, le fad-fhulanas, maille re comhna Dhea, bheir thu buaidhe na's fearr, na le do bhorbas agus do dhurachdas arai' fein. Go tric gabh comhairle ann am buairea, agus na buin go cruai' riſean a 'ta air a bhuairea': ach thoir furtach dha, mar b'aill leat gu 'n tuguir dhuit fein e.

'Se toiſeach nam buairea' olc, mi-ſheaſmhachd an anaim, agus beag earbs ann Dia. Do bhri, mar ata long gan ſdiura, air a gluaſa' o ſo, gu ſin, amhuil ſin tha 'n duine mairnealach, a threigeas a run ſuidheichte, air a bhuairea' air ioma doigh. Dearbhai' an teine an t iarrun, agus buairea' an duine ionruichte. Is tric nach aithne dhuinn, ciod is urra' dhuinne dheanamh ; ach feuchai 'm buairea' ciod an ſtugh a 'ta annaine. Ghidhea is eigin dhuinn faire dheanamh, go arai', an toiſeach am bhuairei'; do bhri gur faraiſde buaidhe thoirt air an namhaid, mar leigear dha teachd as-teach air dorſa an anaim ; ach gu cumar, agus gun diultar e go grad aig an cheud buala ; o ſin dubhairt duine eigin ; cuir ann aghai 'n toiſeich, oir is anmoch dheaſuichear na dei'-leigheaſa. Air tus tha lom ſmuainte teachd chum na inntin, an dei' ſin, ſmuainte a 'ta laidir, fa-dheoi toileachas-inntin, agus mothach olc agus ciontach. Agus le ſo, gheabh an namhaid aingidheach, uigh air 'n uigh, dorſa foſgailte, 'n uair nach bacar 'ſan toiſeach e. Agus am mead agus gu bheil neach dearmadach ann dol 'n a aghai, is moa go mor dfhaſas e lag anna fein, agus dfhaſas an namhaid na's laidire 'na aghai ſe do ghna.

Tha

Tha cuid dhaoine ag fuluna' buairean na's truime ann toiſeach an iompaich ſe, agus cuid eile 'g am fulana' aig an chrioch. Agus tha cuid uile ann, a 'ta mar gu b'e, fo mhor dheachuin re 'm beatha iomlan ſa. Tha corr dhaoine air am buairea' go ro-aotrom, do reir gliocais agus ceartais, an naoimh orduigh, a 'ta tomhaſa' toilteneas agus ſdaid dhaoine, agus ag roi-ſhuidheacha' gach ni, chum ſabhalas a mhuintir thaoite fein ne.

Air an abhar ſin, ni 'm bu choir dhuinn earbſa challa', 'n uair bhuairear ſinn; ach Dia ghuidhea leis an tuille duradachd, chum gu'n deonaichea' e ſinn chuideacha' 'n ar triobloid; an ti gan amharas, reir briathra Naoimh Phoil, a ni maille ris a bhuairea' ſlighe dol as mar an ceudna, chum gu 'm bithea' ſinn comaſach air a ghiulana'. Ilſeichemid ſinn fein, uime ſin, fo laimh Dhea anns gach uile buairea' agus deachuin; do bhri gu'n ſaor agus gu'n ardaich e an dream iriſealach ann ſpiorad.

Ann buaireibh agus ann triobloideibh feachadar an duine, ciod an t aſtar a rinn e, agus 'ſan annta tha toilteneas is moa ag ſeaſamh, agus tha t ſubhailce 'g a taiſbeana' fein na's fearr. Cha ro mhor an ni, neach bhith araon crabhach agus durachdach 'n uair nach mothaich e triobloid air bith; ach ma ghiulanas e e fein go foighidineach ann am do-ſhoirbheis, bithi' ann ſin, earbſa an dol air adhairt mhoir. Tha cuid air an gleatha' o bhuaireibh mor, air an tugar buaidhe go tric le buaireibh beag laitheil; chum, air dhoibh bhith air an iriſealacha', nach bith earbſa go brach acca dhiu fein ann mor nitheibh, a 'ta go ro lag, anns an ro bheag.

## C A I B. XIV.

*Air Seachna' Breath Ubhuin.*

Tionda do ſhuilean ort fein, agus faic, nach toir thu breath air deanatas luchd eile. Ann am toirt breath air luchd eile, tha 'n duine re ſaothracha' go diamhaoin, go tric ag dol am mearrach, agus ag peaccacha' go furaſda; ach ſaothraichi' neach do ghna le buannachd, le bhith 'g a ranſucha' agus 'g a bhreathnacha' fein. Mar ata ſinn ag gabhail an ni gu cridhe, amhuil ſin, is tric lein breath thoirt: oir cailli' ſinn go furaſda am breathanas direach, airſon ſpeis uaigneach. Na 'm b' e Dia do ghna, run glan ar togair ſe, cha bhithemid fo bhron go furaſda, airſon dol ann aghai' ar barrail ſe.

Ach is tric tha ni eigin folaichte o 'n leath ſtigh, no a cho-chuireas ris o 'n taobh amuigh, a tha 'g ar tarruinea' ſa fos leis. Tha moran go folaichte 'g an ſirrea' fein ann 'ſna nitheibh a 'ta ſiad ag deanamh, agus ni bheil fios acca air. Chithear iad mar an ceudna ag ſeaſamh ann an deagh ſhio-chainte, 'n uair ata gach ni deanta mar is aill leo, agus reir am beachd ſa; ma thachaireas e, air doigh nach mian leo, air ball gluaſar, agus tuiti' iad fo dhubhron. Is tric dh eireas aim-reitean eadar chairdean agus luchd-baile, agus eadar am mhuintir dhiadai' agus chrabhach, thaobh dealacha' ſa leath an ſmuaintean agus am barrailean ſa.

'San le mor ſpairn tha 'n ſean chleachda air a threigea', agus cha 'n eil neach air bith go deonach air a tharruinea' na 's faide na chi e, no na 's toigh leis. Ma dh earbas tu tuille ri do reaſan agus do ſhurtalachd fein, na ris an t ſhubhailce a chuireas tu fo ſmachd do Joſa Chrioſd,

Chriofd, is gann, agus is tearc bhitheas tu 'na do dhuine air do fhoilleireacha' go brach: do bhri gur aill le Dia, finn bhith go iomlan fo gheillea dha fein, agus dol thar gach uile reafan tre gradh lafta.

## C A I B. XV.

### *Air Oibreibh Deanta o Ghradh.*

CHA 'n eigin dhuinn olc dheanamh aig uair fam bith, airfon aon ni fan t faoghal, no airfon fpeis duine air bith; ach ghidea' airfon buannachd an fheamaich, feudar air uairean an deagh ghniomh fhagail go deonach, no na 's tocha, eifean atharracha' gu ni na 's fearr. Oir, air dha fo bhith deanta, cha mhillear an deagh obair, ach tiondar i 'mhain chum ghniomh na 's fearr. As-eagmhais graidh, ni bheil tairbhe fam bith 'fan obair o 'n leath amuigh; ach cied air bith nitear o ghradh, cia beag no fuarach gu 'm bith e, tha t iomlan deanta le tora'. Tha Dia do rirea' ag amharca' na 's moa air an ghradh, agus an togar mhor, leis am bheil neach ag deanamh an ghniomh, no ni e air mead na obair a 'ta neach ag deanamh.

Tha e deanamh moran, an ti a bheir gradh mor. Tha e deanamh moran, an ti a 'ta deanamh an ni go ro mhaith. Is math ata e deanamh, an ti fhaothraicheas an tuille airfon am mhaith chummaint, na airfon a thoil fein. Is tric mheafar an ni fin mar ghradh, a 'ta na 's tocha feolmhorachd; bhri gur tearc le 'r claona nadarail, ar toil arai' fein, earbs diolai' agus togar ar focair fein bhith air falbh.

An ti aige 'm bheil am fior-ghradh iomlan, cha 'n iarr e e fein ann ni fam bith; ach amhain is mian leis

gloir

gloir Dhea anns gach uile ni. Ni 'm bheil fearmad aige ri neach, thaobh nach toigh leis gairdeachas uaigneach air bith, agus ni 'n aill leis gairdeachas dheanamh anna fein; ach is mian leis ofcion gach uile ni, bhith air a dheanamh fona ann Dia. Cha chuir e ni air bith do mhath as-leath aon neach, ach bheir e t iomlan do Dhia, o bheil gach ni teachd, mar o 'n tobar, anns am bheil nan Naoimh uile go folafach ag gabhail fois, mar 'n an crioch dheireanach fa. Och! na bithea' aon frad aige neach d'on fhior-ghradh, go deimhin chithea' e, gu 'm bheil gach ni talmhui lan diamhoaineis.

## C A I B. XVI.

### *Air Fulana' Crona Luchd eile.*

IS coir do neach an ni fin fhulana' le foighidin, noch urra' e leafacha' anna fein, no 'n luchd eile; gus an orduich Dia e air doigh eile. Smuaineich gur ann mar fo, theagamh, is fearr an gnothach, chum do dheachuin, agus d' fhoighidin fe, gan fin, is beag is fiu ar toilteneafa. Bu choir dhuit, ghidhea' fin, fo leathaidin bhacaibh, urnuidh go dicheallach dheanamh ri Dia, chum gu deonaichea' eifean do chomhna' chum gu 'm feuda' tu an giulana' go maith.

Ma 'fe 's nach aontuich neach, air dha bhith air a chomhairleacha' uair no dha, na dean confpoid ris; ach earb an t iomlan ri Dia, chum gu 'n deantar a thoil fe, agus gu 'n tugar onoir dha 'na mhuintir fe uile; an ti d' an aithne go maith, an t olc thionda' gu math. Ionfaich go foighidineach, cron, agus anmhunnachd luchd eile, do gach gne ghiulana'; bhri gu bheil moran agad fein,

is

is eigin bhith air an giulana' le luchd eile. Mar urra' dhuit thu fein dheanamh mar neach, mar a b' aill leat bhith; cia-mar is urra' dhuit neach eile bhith agad reir do mhian fein. Is maith lein luchd eile go toileach, bhith iomlainte, agus ghidea', ni 'n leaſaich ſinn ar dubhailcean arai' fein.

Is aill lein, luchd eile bhith go tean air an ceanſacha' agus ni'n aill lein ſinn fein, bhith air ar ſmachdacha'. Is fuath lein fuaſgal' farſuin luchd eile, agus ghidhea, ni 'n diult ſinn aon ni duinn fein a dh iarras ſinn. Is aill lein gu 'm bithea' luchd eile, air an ceangla' ſuas leis gach uile lagh, agus cha 'n fhulain ſinn' dhuinn fein, air doigh air bith, bhith air ar ceanſacha'. Mar ſo, tha e ſoilleir; cia tearc an uair thomhaiſeas ſinn, ar coimhearſnaich 'ſan aon cho-'rom riunn fein. Na bithea' gach aon neach iomlainte, ciod annſin bhithea' againe re fhulana' o luchd eile, airſon Dea

Ach anois dh orduich Dia gnothach mar ſin, chum gu'n ionſaichemid eullachan an cheile ghiulana'. Do bhri nach 'eil duine gan chron, nach 'eil duine gan eullach, nach 'eil duine leoir-fhoghainteach dhe fein, nach 'eil duine air bith leoir-ghlioc air a ſhon fein, ach is eigin dhuinn a cheile ghiulana', ſolas thoirt d' a cheile, comhna dheanamh ri cheile, teagaſg agus comhairle thoirt d' a cheile. Ach mar is airde ſubhailce neach ſam bith, is moa ata i air a taiſbeana' tre fathan na do-ſhoirbheis. Cha' n' eil aman na deachuin ag deanamh an duine lag idir; ach ata iad ag feachuin ciod an gne duine ata ann.

CAIB. XVII.

## C A I B. XVII.

*Air am Bheatha Mhanacharach.*

IS eigin dhuit ionſacha' thu fein bhriſea' ann an iomad ni, ma 's aill leat coi-reite agus ſio' chumail maille ri luchd eile. Cha bheag an ni comhnui' ghabh-ail ann manacharaibh, no ann coi-thional, agus annſin bhith re ſeanachas gan lochd, agus buanacha' ann go dileas gun uige am bas. Is beannaichte an ti a chaith a bheatha ſin go ro mhaith, agus a chriochnaich i go ſona. Ma 's aill leat ſeaſamh, mar is coir dhuit, agus triall mor dheanamh, ſeall ort fein mar choigreach fogairte air an talamh. Is eigin dhuit bhith toileichte, bhith mar ama-dan airſon Chrioſd, ma 's aill leat beatha dhiadhai chai-thea.'

Is beag cho-chuireas an eide, no' m beara-cin ris an duine; ach tha caochla bheuſa agus claoithea' iomlan nan droch-fhulana ag deanamh an duine do rirea' diadhai. An ti a dh iarras ni air bith eile, ach amhain Dia, agus ſlainte anaim fein, ni faith e dad, ach bron agus triobloid, ni mo, is urra' dha ſeaſamh fada ann ſio-chainte, noch 'eil ag deanamh dicheall bhith iriſeal, agus fo ſmachd do gach uile.

Thanaig thu 'n uige ſo, chum friathala' dheanamh, agus cha'n an chum bhith ag ſdiura': bithea' fios agad, gu'n ghairmear thu chum ſaothracha' agus fulana', cha 'n an gu bhith diamhaoin agus bruidhneach. Ann ſo, uime ſin dearbhar na daoine mar an t or ſan athuin theine; an ſo, cha 'n urra 'duine air bith ſeaſamh, mar bith e toileach o chridhe iomlan e fein iriſealacha'.

## CAIB. XVIII.

*Air Eiſeamlair nan Athracha Naomha.*

GABH beachd math air beo-eiſeamlaireibh nan Athracha naomh, annſan robh fior chreideamh agus iomlanachd ag dealra' amach, agus chi thu cia beag e, agus gur mor nach neo-ni, a' ta ſinn ag deanamh. Mo thruaidhe, ciod i ar beatha ſa, na ſamhlaichear i re 'm beatha ſa. Rinn na Naoimh agus Cairdean Chrioſd ſeirbheas do 'n Tighearna, ann ocras agus tart, ann fuachd agus lom-nochd, ann ſaothair agus ſgiothas, ann faireibh agus ann troſgaibh, ann urnuidheibh agus ſmuinteibh naomh, ann gear-leanmhuineibh agus ann maſlaibh' lionor.

O cia trom agus lionor na triobloidean a dfhulain na Apſtoil, na Martairean, na Aideachairean, na Oighean, agus an chuid eile uile, d' am b'aill lorg Chrioſd leantuin! Oir bha fuath acca d' an anamaibh fein ſan t ſaoghal ſo, chum gu ſealbheichea' iad am bheatha ſhiorrui'. Och cia tean agus cia claoite bheatha a chaith na Athracha naomh 'ſan fhaſach! Cia trom, agus fada na buairean a dfhulain iad! Cia tric chuir an namhaid dragh orra! Cia lion, agus cia durachdach na urnuidhean chuir iad ſuas ri Dea! Cia cruaidhe na ſeachnan tre 'n deachai' ſiad troimhe! Cia mor an t eud, agus an teas, chum an aſtar ſpioradalta a bh' acca! Cia [illegible]idir an cath bh' acca chum buaidhe thoirt air an olc! Cia direach agus glan an run a chum iad ri Dia! Shaothraich iad feadh an la, agus re na oicheibh thug iad iad fein chum urnuidh fhad, ghe gu robh iad aig obair, cha do dhiobair iad idir an urnuidh inntineach.

D Chaith

Chaith iad an uile am go feamail; bu ghaoraid leo gach uile uair, a bha caite maille ri Dia. Agus tre milfeachd mhor an fmuainte dhiadhai', thugad thaireis leo fos gu dio-chuimhne feam am bheidh lathail; threig iad gach inmhe bheartach, gach onoir, gach caraid, agus gach uile luchd-daimh airfon Dhea: cha robh mian ni do 'n t faoghal acca, is gann bha nithe feamil na beathai acca, fea' bu bhronach leo an corp riarucha' 'na eigin. Uime fin bha iad bochd ann nitheibh faoghalta, ach ro bheartach ann gras agus fubhailceibh; bha dioth orra o 'n leath-amuigh, ach bha iad fteach lan do ghras agus do fholas diadhai.'

Bha iad 'nan coigreich do 'n t faoghal; ach bha iad 'n an crairdean caidereach, agus fogus do Dhia: chunnaigear dhoibh fein, iad fein bhith mar neo-ni, agus bha iad fo thair aige an t faoghal fo; ach ann fuileibh Dhea, bha iad meafail agus gradhach. Sheafamh iad ann fior-irifeal-achd, chaith iad am beatha fa, ann umhalachd neo-loch-dach, dh imeich iad ann gradh, agus foighidin; agus uime fin dfhas iad ann fpiorad gach la, agus fhuair iad mor ghras an lathair Dhea. Bha iad air an toirt mar eifeam-lair airfon gach neach diadhai'; agus bu choir dhoibh finne phrofnacha' moran na bu mhoa, chum deagh aftar dheanamh, na bheirea' aireamh nan fhuar-chrabhach oirne chum ar deanamh rag.

O cia mor teas nan uile luchd-dhiadhai' ann toifeach an orduchai' naoimh fe! O cia mor an crabhachd fa ann urnuidh! Cia mor am folum a bha ann cleachda' nam meafg fa! Cia mor an t urram, agus an t umhalachd a bha re fhaicin anns gach aon fo riaghailt an uachdarain! Tha an lorga fa air am fagail gus an la diu, ag toirt fianuis, gu 'm bu dhaoine iomlainte, agus naomh do rirea' iad; an dream a bha re coga' go foghainteach, a fhaltair an faogh-al fo 'n cofan fa. Anois meafar go mor an ti, nach 'eil

'n

'n a chiontoir, agus an neach a dfheudas an ni a ghabh e air laimh a ghiulana', le foighidin.

Och, air meo-bhlathas agus air lundaireachd ar ſdaid ſe, gu claonaemid go grad o ar ceud teas, agus tha eadhon ſgioth nois le bhith beo tre leiſge agus leath bhlathas! Gu 'n tuga 'Dia, nach 'eil cintin nan ſubhailce 'nan cadal annad ſa a chunnaig go tric eiſeamlairean lionor nan daoine crabhach.

## C A I B. XIX.

*Air Cleachdaibh an Deagh Neach Dhiadhai'.*

BU choir do bheatha an duine mhaith dhiadhai' bhith ainmeal, anns gach uile ſubhailce, chum agus gu bith e ſteach reir mar chithear e o'n taobh-mach le daoine; agus go firineach bu choir dha moran do thuille bhith aige o 'n taobh-ſteach, na na chithear aige o leath-amuigh; chion gur e Dia, an ti tha' g ar faicin ſe, an ti d' an coir dhuinn urram mor thoirt, cia-air bith ball ſam bith ſinn, agus bhith ag gluaſa' go glan mar na Aingeil na lathair ſe. Bu choir dhuinne gach uile la, ar run ath-nuathacha', agus ſinn fein phroſnacha' chum durachdachd, mar gu b' e an ceud la, air an tanaig ſinn chum iompacha', agus le ſin a ra', cuideich leam o Thighearna Dhia ann mo run ſuidhiechte, agus ann do-ſheirbheas naomh, agus thoir gras dhamh nois, air an la diu, toiſeacha' go iomlan; do bhri nach 'eil ach neo-ni 'ſna rinn mi gu ſo.

Reir mar ata ar run, amhuil ſin bhitheas triall air 'n aſtair, agus is mor an dicheall tha feamail do'n neach, a 's aill aſtar math dheanamh, ach ma dfhailigeas e go tric, an ti a chuireas roimhe go laidir: ciod a thig airſean, do'n 'gann, no do'n annamaig dad air bith ſeaſmhach a

chuirea' roimhe ? Ach tha treigſin ar ruin ſe ag tachairt air ioma doigh agus ſeol : agus is gann tha dearmad aotrom nan cleachada dol thart gan chall eigin. Tha run nam fireanach ann ceangal ri gras Dea, na 's tocha na ri 'n gliocas arai' fein, anns am bheil iad ag cuirea' an dochas do ghna, ciod air bith ghabhas iad fo laimh. Oir ſe 'n duine chuireas riomhe, ach ſe Dia a dh orduicheas; ni bheil ſlighe an duine 'n a lamh fein.

Ma 'ſan thaobh abhair gaoil, no deoin buannachd brathrail, a threigear air uairean an cleachda gnathaichte, feudar an dei' laimh teachd d'a ionſui' na 's furaiſde. Ach ma dfhagar go aotrom e, tre leiſge, agus neo-dheanatas, ni bheil e na ciont beag, agus mothaichear go goirt e. Deanaemid ar dicheall go mor agus is urra' ſinn; bithi' ſinn fhaſda ealamh air tuiteam ann am moran. Ach fos is eigin dhuinne do ghna ni cinteach eigin chuirea' romhain, agus ſin, do rirea' 'n aghai an ni ſin is moa a' g ar baca' ſa. Is eigin dhuinn araon ſinn fein cheaſnacha' agus orducha' da chuid on leath-ſteach agus o 'n leath-amuigh, chion gu bheil an da chuid ag dul-thrialla' gu 'r fas *ſpioradalta.*

Mar urruin thu do ghna, thu fein chuimhneacha' dean e air corr uairean, eadhon air madain agus aig feaſgar anns chuid is lugha : 'ſam mhadain cuir romhad, agus aig an oiche ranſuich do dheanataſan, cia-mar chaith thu an la diu, ann obair, ann briathra, agus ann ſmuainte, bhri, gur teagamh, gu'n do pheaccaich thu go minic ann aghai' Dhea, agus do choimhearſnaich, anns na nitheibh ſin. Deaſaich thu fein mar dhuine, ann aghai' ionſuidhean an Diabhoil. Cuir ſrian air geogoireachd, agus cuiri' tu ſrian na's furaiſde air uile dhroch-chlaona na feola. Na bith go brach go iomlan diamhaoin; ach an dara cuid, bith re leabha', no re ſgriobha' no re urnuidh, no re lear-ſmuaineacha', no

ag

ag deanamh ni eigin ſam bheil feam chum am math coitchion. Ghidhea' is eigin do na cleachdaibh corporra bith air an deanamh go ciallach, ni 'm bheil iad re ghabhail fo laimh mar aon leis gach neach.

Na nithe ſin noch 'eil gnathaichte, cha'n eigin am feuchuin o'n leath-amuigh; oir, tha corr nithe ann a'ta deanta na's dionaiche am follach. Ach is eigin dhuit an aire thoirt, nach bith thu mall, chum na cleachdan gnathaichte, agus dian ionſui' do dheanataſa arai' fein choiliona'; ach air dhuit gach ni dheanamh go iomlan, fireanach a bha mar fhiacha ort, agus ceangailte ruit; ma tha uine air bith thuille agad, thoir thu fein duit fein, reir mar is mian leat do chrabhachd. Cha 'n urra' gach uile neach, an t aon cheachda bhith acca, ach tha ſo na's iomchuidhe do'n neach ſo, agus ſud do'n neach ud eile. Sea' reir coi-fhreagar nan am, tha na deanataſa fa leath na's taitneiche; chion gu bheil cuid na's blaſta, air laan feille, cuid eile air laan cumanta. Tha feam againe air aon ghne ann am buairei', agus air gne eile ann am ſio' agus fois. Is math lein ſmuaineacha' air cuid go deonach 'n uair ata ſinn fo mhulad, agus air cuid eile 'n uair ata ſinn aoibhneach 'ſan Tighearna.

Ma thimoheall nam feille ſonruichte, is eigin dhuinn ar deagh chleachdan ath-urracha', agus urnuidhean nan Naomh ghuidhea' go ro dhurachdach. Bu choir dhuinne deagh run chuirea' romhain o fheille gu feille, mar gu bithemid an ſin, gu'r triall dheanamh as an t ſaoghal, agus gu tighin dh ionſui' na cuirm ſhiorrui'. Air an abhar ſin is choir dhuinne ſinn fein dheaſacha' go curamach, ma aimſir na crabhaichd, agus conaltra dheanamh na's diadhai', agus na orduichean uile choimhead na's tinne, amhuil mar gu'm bithemid an uine ghaorraid, gu duais ar ſaothair ſe fhaotuin o Dhia.

Agus

Agus ma chuirear dail ann, creidemid, nach 'eil ſinn deas go maith, agus nach fhiach ſinn fos an gloir mor ſin a dfhoilſeichir annaine ſe aig an am ſhuidheichte. Deanaemid ar n uile dhicheall ſinn fein dh uimeacha' na's fearr chum ar triall as ſo. Is beannaichte an ſeirbh-eaſach ſin (deirſe an Soiſgeulach Naomh Lucais) a gheabh an Tighearna 'n uair thig e, ag deanamh mar ſin. Go ſireanach deirem ruibh gu'n cuir ſe e 'n a uachdaran os-cion na bheil aige.

## CAIB. XX.

*Air Speis an Uaighneis agus an Toſd.*

BITH ag iarra' am iomchui' chum dol air-ais 'ugad fein, agus ſmuaineich go tric air ſochaireibh Dhea. Leig dhiot gean-fhioſrach. Leabh thaireis 'ſna leathaidean ſin do nitheibh a bheir thuſa na's moa chum aithreachas, na chum ceaird no lamhſachd. Ma tharruineas tu thu fein o mhoran bhruidhean, agus gach uile celi diamhaoin, agus fos o chluas thoirt chum ſgeoil, agus airiſean, gheabh thu am na's leoir agus iomchui', chum thu fein thoirt gu ſmuaintean math. Sheachain na Naoimh a b'airde, cuideachd nan daoine, go fad agus b'urruin iad, agus raoineich iad Dia riarucha' ann uaigneas.

Dubhairt neach arai'; go minic agus bha mi ameaſg dhaoine, phill mi air m'ais na mo dhuine na bu lugha. Is tric tha fios againe air ſo, 'n uair do ni ſinn conaltra fada. Tha e moran na's aotruime bhith toſd go iomlan, na gu'n dol thaireis ann briathran. Tha e na's fhuraiſde fanachd go uaigneach aig baile, na bhith comaſach bhith go leoir air do fhaicill amach. Uime ſin co air bith an neach, a chuireas roimhe teachd ionſui' na nithe ſpiorad-

alta

alta o'n taobh-ſteach, is choir dha cuid ri Ioſa, e fein thionda' amach air leath o'n bhuidhean. Cha 'n 'eil duine air bith ann dion le dol amach, ach an ti d'am b'aill fanachd go deonach a-ſtigh ann uaigneas. Cha labhair duine air bith go tearuinte, ach an neach leis am mian go toileach bhith ſamhach. Cha ſdiur duine air bith go ſabhailte, ach eiſean d'am b'aill le toil a bheatha chaithea' fo ſmachd. Cha 'n orduich duine air bith go dionach, ach an ti a dh ionſaich go maith bhith umhal.

Cha dean duine air bith gairdeachas go ſabhailte, mar bith barrantas na deagh choguis ſteach aige. Ghidhea' bha dionachd nan Naomh do ghna lan do eagal Dea, Ni robh iad na bu lugha caram agus iriſealachd, chion gu robh iad ag dealra' amach le mor ſhubhailceibh agus le gras. Ach ata tearmun nan daoi 'g eirea' o uabhar agus an-danatas, agus anns an chrioch tiondai' ſe 'n am mealla fein. Na geall dhuit fein go brach tearmun ſam bheath ſo, ghaoite gu faicear leat, thu fein bhith 'na do dhuine math diadhai' agus na d' aonranach crabhach.

Is minic bha iadſan ann an tuille gabha, tre reaſun am mor earbſa; a bha na b'fearr reir meas dhaoine. Ionnas agus, gu bheil e na's fearr 'do mhoran, gan bhith go baileach ſaor o bhuaireibh, ach ann aite ſin, gu'm faithea' iad cath go tric uatha; chum agus nach bithea' iad tuille is tearuinte, air eagal, theagamh, gu'n togar le uabhar ſuas iad. Sea', air eagal, gu gabh iad cead dol gu taobh chum ſolas an o 'n leath-amuigh. O cia math an choguis a ghleatha' an duine ſin, nach iarra' dol go brach air deidh an aoibhneis dhiamhoin, no nach cuirea' dragh air fein mu'n t ſaoghal! O cia mor an t ſio' agus an fhois bhithea' aige an ti, a ghearra' air falbh gach uile curam diamhaoin; agus an ti amhain leigea' a ſmuaintean

tean air na nitheibh a buineas do Dhia, agus a ſhlainte fein, agus chuirea' uile dhochas ann an Dia!

Cha n' eil neach ſiuntach air an t ſolas neamhail, mar d' oibreich e e fein go durachdach ann co-thollacridhe naomh; ma 's aill leat bhith bronach ann cridhe, rach ſteach gu do ſheomair, agus druid amach tuaſaid an t ſaoghail, mar ata e ſgriobhta, 'n ar ſeomaireibh bitheibh tuirſeach; ach gheabh thu an do bhothan, an ni a chailleas tu amach. Faſai' do bhothan blaſta, ma dfhanas tu ann, ach mar gabh tha tamh ann, faſai' e neo-aotrom agus mio-bhlaſta. Ma 'ſe gu 'n aiteich thu e, agus gu coimhid thu e go maith ann toiſeachd d' iompachai' ſe; bithi' e dhuit fa-dheirea' na charaid gaolach, agus na ſholas ro thaitneach.

Ann fois agus ann ſio-chainte faſai' an t anam crabhach, agus ionſaichi' ſe diamhara an ſgrioptuir; gheabh e ann ſin tobar nan deur, chum gu fas e na 's caidereiche ri Chruthadair ſe, mar is moa theicheas e o thuaſaid an t ſaoghail. Oir tarruini' Dia maille ri Aingeil naomh ſa, tean air an ti a tharruineas e fein o chairdeibh agus a luchd-eolais. Is fearr tamh ghabhail ann follach, agus curam ghabhail de fein, na miorbhuille dheanamh, agus bhith dearmadach ma thimcheall fein. Is mor am meus do dhuine diadhai' gan dhol amach, ach air uairean, agus teichea' o bhith air fhaicin, agus eadhon gu 'n mhiannacha' bhith air fhaicin le daoine.

Carſon is mian leat an ni ſin fhaicin, noch feud bhith agad. Siubhalai' an ſaoghal ſeachad, agus ain-mhian ſa. Tarruini' miana na feolmhorachd amach thu, ach air do'n uair dol ſeachad, ciod tha thu toirt tachai' ach cullach coguis agus ſgaoilea' cridhe? Tha 'n dol amach aoibhneach, go minic ag toirt ſteach tachai' bronach: agus tha 'm feaſgar cridheolach ag deanamh madain mhulladach;

mhulladach : amhuil ſin tha gach aoibbhneas feolmhor ag teachd ſleach, ach anns an chrioch bheir e 'm bas, agus gearra-*coguis*. Ciod is urra' dhuit fhaicin an aite eile, nach faic thu ann ſo. Feuch Neamh agus 'Talamh agus na ceud abhara, *no na Eleamaintean*, oir dhiu ſa tha na uile nithe deanta.

Ciod is urra' dhuit fhaicin ann aite air bith eile, is urra' faotuin fad fo 'n ghrein ? Theagamh, gu creid thu, gu 'n ſaſuichear thu, ach cha rig thu air. Ghe gu 'm faicea' tu gach uile 'na do lathair ſe, ciod bhithea' ann, ach ſealla diamhaoin. Tog ſuas do ſhuilean gu Dia 'ſan ard, agus guidh airſon do pheacaibh, agus do dhearmadaibh. Fag nithe faoin chum ſluagh faoin ; ach cuimhneich thuſa air na nitheibh a dh aithne Dia dhuit. Dun do dhorſa ort fein, agus gairm 'ugad Ioſa do ghaolach. Fan maille ris ann do bhothan, oir cha 'n fhaith thu fois go mor ann aite air bith eile. Mar racha' tu amach, agus mar eiſdea' tu re toirmean *beoil;* dfhana' tu ann ſio-chainte na b' fhearr ; ach o 'n tha nuaicheachdan air uairean taitneach dhuit ; is eigin dhuit o ſin buairea' cridhe fhulana.'

## CAIB. XXI.

### *Air Tuirſe an Chridhe.*

MA 's aill leat triall air bith dheanamh, cum thu fein ann eagal Dea, agus na bith tuille is fuaſgailte ; ach coimhead do cheadfa ſa uile fo riaghailt, agus na toir thu fein thaireis gu ſugra gorach. Thoir thu fein chum tuirſe-cridhe, agus tachairi' tu ri crabhachd ; tha tuirſe-cridhe ag foſgala' an t ſlighe gu moran maith, a' ta fuaſgal gnathaichte ag challa' go grad. Is iongantach e, gu 'm b' urra' duine air bith, bhith aoibhneach

neach o chridhe go brach ſam bheatha ſo, a ſmuain-eicheas agus a cho-'romaicheas a fhogar fein, agus cunnardan lionor a anaim fein.

Thaobh aotromas an chridhe, agus dio-chuimhne ar 'n eaſbuidhean fein, cha mhothaich ſinn bron ar'n anaim ſe: ach is tric ni ſinn gair go diamhaoin, 'n uair tha abhar guill againe. Uime ſin ni bheil fuaſgal fior, no aoibhneas math ann, ach ann eagal Dea, maille ri deagh choguis. Is ſona an ti a 's urra' uile bhaca an t ſeacharain-inntin thiligea' air falbh, agus dh ath-thionaileas e fein chum bir-bhroin cridhe. Is ſona an ti a chuireas uaidhe fein, gach uile ni a dfheudas a choguis fein ſhalacha', no eullach chuir uirre. Cuir cath go fearoil, buaidheichear an gnathach tre gnathach. Ma's aithne dhuit cead leigeal do dhaoine; leigi' ſiad dhuit an ni ſin dheanamh, a' 'ta agad re dheanamh.

Na dean dragh dhuit fein do chuiſeibh luchd eile, agus na cuir thu fein ſaſa' le gnothachaibh nan uaiſle; Bithea' ſuil agad do ghna ort fein' ſan cheud toiſeach; agus thoir comhairle go ſonruichte ort fein, mar raoghain air gach caraid is dilſe. Mar'eil gean-math nan daoine agad, na gabh bron as ſo; ach bithea' ſo trom dhuit, nach 'eil thu' g a d' ghiulana' fein go maith, agus go faicilleach, mar bu choir do ſheirbheaſach Dea, agus do dhuine diadhai' crabhach a bheatha ſa chaithea'. Tha e na 's feamaile go tric, agus fos na 's tearuinte; nach bithea' mor ſholaſa aige an duine 'ſam bheatha ſo, go arai' reir na feola. Ach ghe nach 'eil ſolaſan diadhai' againe, no gur tearc tha ſinn 'g am mothacha' ſa; ſe ſinne fein a 'ta 'ſan choire: bhri nach eil ſinn ag tiligea' uaine go leir, gach toileachas-inntin dhiamhaoin agus iomallach.

Aideich thu fein bhith mio-thoilteneach air cho-fhurtachd dhiadhai' ach na's tocha ſiuntach air moran triob-loid.

loid. 'N uair ata tuirſe-cridhe do rirea' aige an duine, ann ſin, tha 'n ſaoghal go lear trom agus ſearbh dha. Tha' n deagh dhuine ag faotuin na 's leoir abhair broin, agus caoithei'. Oir co acca ſheallas e air fein, no ſmuaineicheas e air a coimhearſnach, is aithne dha, nach 'eil neach beo ann ſo gan triobloid; agus an uair ſheallas ſe air fein le ſuil na 's tinne, is moa go mor ni e bron. 'Siad abhara an fhior-bhroin, agus an tuirſe-cridhe o 'n taobh-ſteach, ar peacan agus ar ciontan fein 'ſam bheil ſinn 'nar laithea' ceangailte air achd, agus gur tearc is urra' ſinn ſmuaineacha' air nitheibh neamhail.

Na ſmuaineichea' tu na bu tric air do bhas, na air beatha fhad, gan teagamh, leaſaichea' tu thu fein na bu durachdaiche. Fos na ſealla' tu o do chridhe do rirea' air piantan Ifrion no Phurgatoir re thighin, creideam, gu 'n giulana' tu go toileach araon gach pian agus ſaothair, agus ni gabha' tu dad eagail o ghne cruais air bith. Ach do bhri, agus nach 'eil na nithe ſin ag druidhea' air an chridhe, agus gur toigh lein fos na nithe a ni meadal riunn, uime ſin tha ſinn fanachd fuar, agus ro leaſg.

Is minic gur e dio-ſpioraid a 'ta toirt air an chorp thrua' gearan dheanamh go furaſda. Guidh air an Tighearna, uime ſin go iriſeal, gu 'n tuga' ſe dhuit ſpiorad an tuirſe-chride; agus abair maille ris an Fhaidhe: Beathaich mi, O Thighearna! le aran nan deur, agus thoir dhamh deoch nan deur ann tomhas.

## C A I B. XXII.

*Air Smuainteacha Truaidhe an Duine.*

C'AITE air bith' ſam bheil thu, tha thu trua', agus cia bith taobh air an tiouda' thu, mar tionda' thu

thu fein ionſui' Dhea. Carſon tha thu ſo thriobloid; chion nach 'eil e 'g eireagh leat reir do mhian agus do thoil ſe ? Co neach aige 'm bheil gach ni reir a thoil ſe ? Ni bheil ſin agam ſa, no agad ſa, no aige aon duine air thalamh. Cha 'n eil neach 'ſan t ſaoghal gan triobloid no gan amharr eigin, ghe gu 'm bu Riogh, no 'm Papa e. Co neach is fearr a 'ta air a ſhocair ? Gan teagamh idir, an neach ata deonach ni eigin fhulana' airſon Dea.

Tha moran do dhaoine lag agus broite ag ra', feuch ! cia ſona am bheatha 'ta aige an duine ſin ; cia beartach, cia mor, cia cumhachdach agus cia inmheach ata ſe. Amharaic air na mathaibh neamhail, agus chi thu, nach 'eil 'ſna nitheibh aimſireal ſin uile, ach amhain neo-ni, ach ro mhi-chinteach, agus na 's tocha, nan leath-trom goirt ; do bhri nach ſealbhaichear am feaſd iad, gan mhor eagail, agus ro churam. Cha 'n e ſonas an duine, pailteas mhor nithe talmhui bhith aige : ach is leoir dha cuimſe mheaſarra. Do rirea' is bochduin bhith beo air thalamh. Mar is moa thogaireas duine bhith ſpioradalta, is moa dfhaſas am bheatha ſo lathair na 's ſearbh dha, bhri gur lear dha na 's fearr, agus gu bheil e faicin na 's ſoilleir eaſbhui' na truailleachd dhoanna. Oir is mor an truaidhe agus an cragh do rirea' do dhuine crabhach, a 'ta toileach air bhith fuaſgailte agus ſaor o gach peaca; bhith re ichea' re ola', re fairea' re cadala' re tamh, re ſaothracha' agus bhith fo gheillea' do uireaſbhui' uile an naduir.

Oir tha 'n duine o leath-ſtigh air a antromacha' go mor 'ſan t ſaoghal ſo le 'uireaſbhui' an chuirp. Uime ſin tha 'm Faidhe go crabhach ag guidhea' bhith air a ſhaora' aſta, ag radh ; Teaſruig mi, O Thighearna as m' eiginneibh ſe. Ach anaoibhin dhoibhſe d 'an nach aithne am bochduin fein, agus an tuille anaoibhin

dhoibh

dhoibh ſe, aige 'm bheil gradh do'n bhochduin ſo, agus do'n bheatha thruailli' ſo. Oir tha cuid ſhluagh ann, aige 'm bheil ſpeis d'i go mor (ghaoite nach 'eil, ach go gann uireaſbhui' na beathai acca tre ſaothracha' agus ſirea' na deirc) na feuda' iad bhith beo ſo do ghna, nach ghabha' iad ſuim air bith ma rioghachd Dea.

O mhuintir aimideach agus ana-chreideach ann cridhe a' ta 'n ar laidhea' go ioſal, air ar ſiolaga' go doimhean ann nitheibh talmhui', ionnas agus bhith gan blas agaibh air ni ſam bith, ach air nitheibh na feola. Och na truadh-ana bochd! aig an chrioch mothaichi' ſiad fos go goirt, cia ſuarach agus neo-nitheach bha ni ſin, d'an tug iad ſpeis go mor gus an uair ſo. Ach cha do ſheall Naoimh Dhea, agus uile chairdean crabhach Chrioſd air na nith-eibh bu toil leis an fheoil, na na bha blathor 'ſam bheatha ſo; ach bha an uile earbs agus an run ag direa' chum nithe math na ſiorruidheachd. Bha'n togar go leir ag eireagh ſuas chum na nithe do-fhaicſineach agus mairreanach; air eagal le ſpeis nan nithe ſo-leirſin, gu'n tarruinear iad gus na nitheibh ioſal. Na caill earbs, bhrathair, dol air d' adhairt ionſui' na nithe ſpioradalta, oir foſd tha t am agus an uair agad.

Carſon is aill leat o la gu la 'dail chuirea' ann do run ſa? Eireich, agus air ball toiſeich, agus abair: 'ſe ſo nois an t am bhith re deanamh, an t am bhith re coga', ſe ſo nois an t am iomchui' leaſacha' mo bheatha ſa. 'N uair ata thu go olc, agus fo chragh, ſe ſin an t am chum toiltin. Is eigin dhuit dol troimhe teine agus uiſge, ma's tig thu ionſui' fois. Mar dean thu foirneart ort fein, cha toir thu buaidhe air an olc. Go fad agus ghiulanas ſinn mancuairt lein an corp anmhunn ſo, cha'n urra' ſinn bhith gan pheaca, no bhith beo gan bhron agus mio-ſhocair. Go toileach b'aill lein fois bhith againe o gach

uile

uile truaidhe; ach bhri gu 'n chaill ſinn an neo-chiontas tre peaca; chaill ſinn mar ceudna ar fior-ſhonas. Uime ſin is eigin dhuinne foighidin ghlaca' agus featha' ri trocair Dea, gus an teid an t eaſontas ſeachad, agus gus an ſluigear am baſmhorachd ſo ſuas le beatha.

Och, cia uabhaſach ata anmhunnachd nan daoine a 'ta do ghna go dian chum olc! An diu ata thu 'g aideacha' do pheacan ſa, agus am marach tha thu cuirea' ann geill iadſan a dh aideich thu cheana; nois tha thu cuirea' romhad an aire thoirt ort fein, agus air an uair, ann deidh ſin deanai' tu, mar nach cuirea' tu run air bith romhad. Is mor an t abhar a 'ta againe, uime ſin, ſinn fein iriſealacha' agus gan mhor ſhuim ghabhail dinn fein go brach, chion gu bheil ſinn go anmhunn, agus go neo-ſhuidheichte. Is grad dfheudas an ni ſin bhith cailte le neo-churam, an ni bu ghann fhuairear tre gras, le mor ſhaothair, agus aimſir.

'San chrioch, ciod thig oirn ſe a'ta faſa' fuar go ro luath? Anaoibhin dhuinne, ma 'ſan mar ſin bu mhian lein tamh ghabhail duinne fein; mar gu b' e ſin ſioth agus dion ar cor ſa cheana, 'n uair nach 'eil lorg idir na fior-naomhachd re fhaicin 'n ar giulan ſa gu'n uige ſo. Bhithea' e fhaſda ro fheamail, gu'n bithemid aris air ar teagaſga' thaireis, chum deagh bheuſan, amhuil mar ur-luchd maith ealain; ghaoite gu'm bithea' ann, duil eigin an leaſuich re thighin, agus an tuille aſtair ſpioradalta.

## C A I B. XXIII.

### *Air Smuaintean am Bhais.*

IS gear an uine gus an eigin dhuit tar amach as bheatha ſo; faic uime ſin, ciod e doigh air bheil do ghnothach; air an la diu, tha 'n duine ann ſo, agus am marach thugar

as

as an t fealla e. Ach an uair bheirear as an t fealla' e, tha e mar an ceudna go grad amach as an inntin. Och air cruas agus air antromachd cridhe an duine, a 'ta fealtin amhain air na nitheibh a 'ta lathair, agus nach feall air na nitheibh re theachd! Amhuil mar fin, bu choir dhuit anns gach gniomh agus fmuainte, thu fein fhuidheacha' ceart mar gu faithea' tu bas air an la diu. Na bithea' deagh choguis agad, cha ghabha' tu mor eagal as am bhas. Is mor is fearr' dhuit teichea' o pheaca, na bhith gabhail eagail as am bhas. Ach an diu cha 'n 'eil thu deas air a fhon, agus cia-mar bhitheas tu am marach ann? Is neo-chinteach an la marach; agus cionnas tha fios agad, gu'm bith an la am marach agad am feafd?

Ciod am feam ata ann bhith fada beo, an uair ata finn 'g ar leafacha' fein go ro bheag agus ag trialla' go lag. Och! cha'n 'eil faoghal fada 'g ar deanamh do ghna na's fearr, ach fan is tric leis ar coire dheanamh na's moa. Gu'n tuga Dia dhuinne, gu'n do chaith finn ar beatha go maith fan t faoghal fo eadhon car aon la. Is lionor iad a chuntas 'n airde bliannan an iompachai' fe; ach is ro mhinic tha tora' an leafachai' beathai ro bheag. Ma 'fe gur eagalach an ni bas fhaotuin, theagamh gu 'm bith e na's cunnardaiche go mor bhith fada beo. Is beannaichte an ti aige 'm bheil uair a bhais fe do ghna ann lathair a fhuilean fa, agus a dheafaicheas e fein gach la chum bas fhaotuin. Ma chunnaig thu, air uair air bith duine faotuin am bhais, fmuaineich, gur eigin dhuit fein cuideach dol troimh an t flighe cheudna.

Aig teachd na madain, faoil agad fein, nach tig thu ionfui' beul na oiche. Air teachd do'n oiche, na gabh ort fein an ath-mhadain ghealtuin dhuit fein. Bith uime fin do ghna deas, agus caith do bheatha fa ann achd go maith, ionnas agus nach glac am bas thu go brach

mi-

mi-dheaſaichte. Is lionor iadſan a 'ta baſacha' go ubbuin agus gan aire air bith. Oir thig Mac an duine air an uair, air nach ſaoilear e. Ach an tra thig an uair dheireanach ſin, toiſeichi' tu air ſmuaintean 'eile bhith agad, ma do bheatha go lear chuaidh ſeachad; agus bithi' bron goirt ort, bhri gu'n robh thu go mairnealach agus go dearmadach ort fein.

Cia ſona agus cia glioc an ti a 'ta deanamh a dhu-lan e fein ghiulana' ſam bheatha, mar is mian leis bhith air a fhaotuin ſam bhas. Oir is mor an t earbs bheir e do'n duine, chum bas fhaotuin go ſona, ma 'ſe gu 'm bheil tair iomlan aige ſe do'n t ſaoghal, agus togar durachdach chum faſa' ann ſubhailceibh, gradh an deagh ealain, ſpiorad am pheanais, grad-umhalachd, fein dhiulta agus foighidin ann giulana' ſuas gach amharr agus crois air ſga Chrioſd. Feudui' tu iomad ni math dheanamh, am feadh is tha thu go maith; ach an uair ata thu go tinn, ni 'n aithne dhamh ciod is urruin thu dheanamh. Is tearc iad a 'ta faſa' na's fearr' o thinneas; amhuil mar an dream tha dol go tric air ſiubhal, is tearc a'thaſas iad naomh.

Na cuir do dhochas ann do chairdean agus do luchd-gaoil, ni mo na cuir dail an ſlainte a t anaim, gu am 'eile an deidh ſo, do bhri gu'n dio-chuimhneich daoine thu moran na's luaidhe, na tha thu ſaoilſin. Is mor is fearr, deaſacha dheanamh nois 'ſan am, agus ni math eigin chuirea' romhad; na ſin earbſa' ri cuideacha luchd eile ann deidh do bais. Mar 'eil thu nois curamach ma do thimcheall fein, co bhitheas curamach ma do thimcheall 'ſan am re thighin? Tha' t am a 'ta lathair ro luach-mhor; ſiad ſo nois laan na ſlainte; ſe ſo nois an t am taitneach. Ach mo thruaidhe! nach 'eil thu 'g a chaithea' na's tarbhaiche dhuit fein, anns am feuda' tu mor choſain dheanamh

dheanamh, air an tigeà' tu beo go ſiorrui'? Ach thig an aimſir ort, 'n uair bu mhian leat aon la, no uair bhith agad, chum leaſacha' beathai, agus ni 'n aithne dhamh, am faith thu d' urnuidh.

O ghaolaich ionmhuin, cia mor an cunnard o'm feud thu thu fein theaſruigin, cia mor an t eagal o'm feud thu thu fein ſhaora'; ma bhitheas tu nois do ghna fo eagal, agus ag beachda' air am bhas! Anois dean do dhicheall, do bheatha ſa chaithea' air leathaid do achd, chum ann uair do bhais, gu 'm feud thu na's tocha gair-deachas dheanamh, na eagal ghabhail. Ionſaich anois baſacha' do 'n t ſaoghal, chum ann ſin gu 'n toiſeich thu air bhith beo maille ri Crioſd. Ionſaich anois tair-dheanamh air gach ni, chum ann ſin, gu'm feud thu go ſaor dol dh ionſui' Chrioſd. Smachduich do chorp anois tre peanas, chum agus gu'm feud thu ann ſin, earbs cinteach bhith agad.

O amadain! carſon ata thu ſaoilſin air bhith fada beo, 'n uair nach 'eil aon la cinteach agad? Cia lionor iadſan a bha air am mealla', agus air an ſpiana' amach as an chorp, gan dúil air bith air ſin thachairt? Cia minic chuala thu o'n luchd-airiſea, gu'n thuit an neach ſo leis an chlaimheamh, gu 'n bhathar an neach ſin eile; neach eile ag tuiteam o'n ård, gu 'n do bhris ſe amhach, gu 'n do bhaſaich an duine ſo aig ichea', gu 'n chuir an neach ſo eile, crioch air a laan ſa aig cluitheich? Bhaſaich cuid le teine, cuid le iarrun, cuid le plaigh, agus cuid eile le creachadaireibh. Amhuil ſin, ſe 'm bas crioch gach uile, agus tha beatha nan daoine dol thart go grad mar ſgaile.

Co neach a chuimhneicheas ort ann deidh do bhais? Agus co neach a ghuidheas air do ſhon ſa? Dean anois dean anois, ghaolaich ionmhuin! ciod air bith a 's urra'

dhuit dheanamh; do bhri, nach aithne dhuit, cia 'n uair air am faith thu bas; cha 'n 'eil fios agad mar an ceudna, ciod a thachaireas ort ann deidh bais. Am fad agus ata aimfir agad, cruinneich dhuit fein re cheile beartafa do-bhafmhor, air nach tig crioch. Na fmuaineich air dad air bith, ach amhain air do fhlainte fhiorrui'. Gabh curam amhain do na nitheibh a bhuineas do Dhia. Dean cairdean dhuit fein anois, tre bhith ag toirt urram do Naoimh Dhea, agus tre leantuin an ghniomharafa, chum an uair dfhailigeas tu 'fam bheatha fo, gu glac iad thu chum am palluinean fiorrui' fe.

Seall ort fein mar fhear-turais, agus mar choigreich air thalamh, d' a nach buin ni do gnothachaibh an t faoghail. Cum an cridhe faor, agus togailte fuas ri Dia; bhri nach 'eil cathair mhairreanach agad ann fo bhos. Sdiur 'uige fin d' urnuidhean, agus d' ofna lathail, maille ri deuraibh, chum agus gu'n toill do fpiorad ann deidh bais, dol feachad go fona' dh ionfui' an Thighearna. Amen.

## C A I B. XXIV.

*Air Breathanas agus Piantan nam Peaca.*

SEALL air an chrioch anns gach uile ni, agus cionnas fheafas tu lathair am Bhreathaimh thean, d' a nach 'eil ni foluichte; an ti nach ciuinear le duais 'na claoinbhreath, no ghabhas leifgeoil; ach bheir e breath air an ni tha ceart. O pheacoir thruaidhe agus mhi-chiallaich! ciod am freagar bheir thu do Dhia, d' an aithe d' uile ghniomhara olc; thufa tha air uairean ag gabhail eagail as gnuis an duine fheargaich. Carfon nach 'eil thu cuirea' ann airde dhuit fein fa-chothair la bhreathanais, 'n uair nach urra' aon neach, le duine air bith eile, a leifgeul

ghabhail,

ghabhail, no bhith air a dhiona'; ach bithi' an leoir eullaich aige gach aon neach, freagar thoirt air a ſhon fein. Anois tha do ſhaothair tarbhach, do ghull taitneach, d' oſan ſo-eiſdeach, do bhron leoir-ſhaſach, agus feudai' iad do pheacan ghlana' as. Is mor agus is fallain an t ionad glanai' a 'ta aige an duine fhoighidineach, a 'ta gabhail eacoirean, a 'ta na's mulladaiche airſon mio-run an dream eile, na tha ſe thaobh an chronn a rinnead air fein : An ti a 'ta guidhea' airſon a namhaidean, agus ag matha' dhoibh an ciontan o uile chridhe : An neach nach cuir dail ann mathanas iarra' air luchd eile; an ti d'an uſa trocair dheanamh, na bhith ann corruich : a ni go minic foirneart air fein, chum an fheoil thoirt fo ſmachd iomlan an ſpioraid. Is fearr go mor, na peacan anois ghlana' as, agus baca chuirea' air an 'n olc, na iadſan ghleatha' re 'n glana' as, ann deidh laimh. Go fireanach tha ſinn 'g ar mealla' fein tre ghradh mhi-reaſantach a 'ta againe do' n fheoil.

Ciod an conna eile bhitheas aige 'n teine ud, ach do pheacan ſa? Mar is moa chaonnas tu thu fein nois, agus leanas tu 'n fheoil ; is truime dfhulaineas tu deidh laimh, agus an tuille ſtugh a ghleathas tu fa-chothair an teine ſin. Anns na nitheibh 'ſna pheaccaich an duine na's moa, anntaſan pianar eiſean na's truime. Ann ſin bithi' an dream leaſg air am birea' troi le dealgaibh teineach; agus na geogoirean air an ceuſa' le tart agus goirt. Ann ſin bithi' luchd an ain-mhian agus luchd-gaoil an toileachais-inntin air an coducha' thaireis le tearr laſta, agus pronnaſc droch-bhola, agus amhuil mar choin chuthaich, agus luchd-farmaid, tre cragh ni ſiad donnalaich.

Cha bhith olc air bith, noch faith an dhoruin iomchui' ſe. Ann ſin lionar luchd na uabhair leis gach uile naire,

agus teannaichear luchd na ſainnt leis am bhochduin is truaidhe. Ann ſin bithi' aon uair na's geire ann pian, na ciad bliana ann ſo caite 'ſam pheanas is truime air bith. Ann ſin cha 'n 'eil fois air bith, no cofurtachd air bith do'n luchd-damnaichte, Ach ann ſo air uairean, ſgurar o ſhaothair, agus gheabh ſinn cofurtachd eigin o ar cairdean. Bith nois curamach, agus bronach airſon do pheacan ſa; chum aig la bhreathanais, gu'm bith thu tearuinte maille ris an t ſluagh bheannaichte. Oir aig an la ſin, ſeaſamhai' na fireanaich ann mor earbs ann aghai 'na muintir ſin a chragh, agus dh antromaich iad. Ann ſin ſeaſamhai' eiſean re bhreathnacha' ſa, a 'ta nois go iriſeal 'g a cuirea' fein fo bhreath dhaoine. Ann ſin bithi' mor dhochas aige am bhochd, agus an iriſealach, agus glacai' eagal an t uaibhreach air gach taobh.

Ann ſin chithear, gu'n robh e glioc anns an t ſaoghal, a dh ionſaich air ſga Chrioſd, bhith mar amadan, agus fo thair. Ann ſin bithi' gach amharr air a fhulana' go foighidineach, taitneach, agus dunai' gach eaſontas am bheul. Ann ſin ni gach ti chrabhach gairdeachas, agus bithi' gach ti neo-chrabhach fo dhu-bhron. Ann ſin leamai' an fheoil air a cragha' le tuille aoibhneas, na gu do bhithea' ſi air a altromacha' do ghna leis gach ni blaſta. Ann ſin dealrai 'n traſcan ſuarach, agus chithear an t aodach finealta fo dhubhrai. Ann ſin mollar na's moa am bothan bochd, na gach tigh-riogha or-bhuailte. Ann ſin is moa chuideicheas buan-fhoighidin, na uile chumhachd an t ſaoghail. Ann ſin is moa go mor dh ardaichirear umhalachd neo-lochdach, na uile chealg an t ſaoghail.

Ann ſin bithi' 'n deagh choguis ghlan na abhar chairdeachais na's moa, na eolas nadarail ſam bith. Ann ſin co-'romaichi' tair nam beartas, tuille na iomhas luchd-

luchd-aiteach na talmhuin uile. Ann ſin bithi' tu tuille air do chofurtucha', chion gu'n ghuidh thu go crabhach, na thaireis air am bhiadh bu bhlaſta a gabh thu. Ann ſin bithi' tuille lua'-ghair ort, chion gu'n chum thu thu fein toſdach, na chion gu 'n d' rinnear leat mor dheaschainte agus bruidhean fhada. Ann ſin, is moa bhitheas luach nan obair naomh, na moran bhriathran breagh. Ann ſin bithi' bheatha thean, agus am peanas cruai', na's taitneiche, na gach uile tlachd talmhui. Teagaiſg thu fein dfhulana' ann beagan, chum ann ſin gu bithea' tu air do ſhaora' o fhulan na's truime go mor. Feuch ris ann ſo, air tus, ciod is urra' dhuit dheanamh ann deidh ſo. Mar urra' dhuit anois an ro bheag dfhulana' cia-mar bhitheas tu comaſach air piantan ſiorrui' fhulana'? Ma 'ſe gu'n dean ardan beag thu nois go ro mhiofhoighidineach; ciod ni teine Ifrion ann deidh ſo! feuch do rirea', nach feud thu da aoibhneas bhith agad; bhith ann aoibhneas 'ſan t ſaoghal ſo, agus rioghacha' maille ri Crioſd ann deidh ſin.

Ma 'ſe, gu 'n do chaith thu do bheatha do ghna, gus an la diu, ann anoireibh agus toileachas-inntin; ciod am feam dheanui' an t iomlan dhuit, na faithea' tu bas air ball. Bhar air gradh thoirt do Dhia, agus ſeirbheas amhain dheanamh dha; is diamhaoineas gach uile ni. An ti aige 'm bheil gradh do Dhia o uile chridhe; cha 'n 'eil eagal bais, no pein, no breathanais, no Ifrion air ſe; do bhri gu bheil an gradh coilionta toirt dha dolaſteach tearuinte gu Dia. Ach an neach aige 'm bheil tlachd foſd do'n pheaca, cha 'n ionna'idir, eagal bais agus breathanais bhith air. Ach ma 'ſe, agus nach do ghairm an gradh foſd thu air-ais o olc; anns an chuid is lugha, is math ni, ma bhacas eagal Ifrion thu o lochd. Ach an neach go deimhin a chuireas eagal Dea air chul, ni 'n urra'

urra' dha seasamh fada 'sam mhath, ach tuiti' se go grad ann lubaibh an diabhoil.

## C A I B. XXV.

### *Air Leasacha Durachdach arn Uile Bheatha sa.*

BITH mosgalach agus dicheallach an seirbheas Dea, agus smuaineich agad fein go tric: c'uime thannaig thu 'n uige so, agus carson dfhag thu saoghal? Nach ann, chum bhith beo do Dhia, agus chum fasa' 'na do dhuine spioradalta? Uime sin, bith durachdach ann do dhol air adhairt spioradalta sa; do bhri gu 'n glac thu ann gaorraid, duais t uile shaothair se: ann sin cha bhith n' is mo, ann do chriochaibh, tuille do eagal, no bron. Is beag shaothraicheas tu nois, agus gheabh thu fois mhor, eadhon aoibhneas bi-bhuan. Ma dfhanas tu fireanach agus durachdach ann deanamh, bithi' Dia gan amharas fireanach aguspailte ann tabhairt na duais. Bu choir dhuit earbs math agus daingean chumail agad, chum teachd ionsui' an chrun; ach cha choir dhuit lan-dion ghabhail, air eagal gu' m fas thu lundach, agus ard-inntineach.

An uair bha neach arrai' fo amharr inntin, go tric air a thon-ghluasa', eadar eagal agus dochas; agus air uair shonruichte, air dha bhith air a liona' le trom-mhullad, thilig se e fein sios gu blar, lathair altair eigin 'san Eaglais; chnuasaich e na nithe so anna fein, ag ra': Och na b' aithne dhamh, gu 'm buan-sheasmhuin fosd! Air ball chuala se am freagar diadhai' ann taobh-tigh dhe fein; ciod na b' aithne dhuit so, ciod b' aill leat dheanamh? Dean anois an ni b' aill leat dheanamh ann sin, agus bithi 'tu lan-tearuinte. Air ball, air dha bhith cofurtuichte, agus neartuichte, liubhairt se e fein do'n toil dhiadhai', agus sguir a thon-ghluasga iomaguineach sa.

Cha

Cha b' aill leis o'n am ſin ſuas meanbh-ranſucha' dheanamh, chum eolas ghabhail, ciod bha gu tachairt dha ann deidh laimh ; ach ſhuidheich e inntin air ranſucha' 'mach, ciod b'i toil mhath thaitneach, agus iomlan Dea, chum toiſeacha' agus coiliona' gach uile deagh obair mhath.

Cuir dochas anns an Tighearna, agus dean am math, (deirſe am Faidhe) agus aiteich an talamh, agus beathaichir thu 'n a bheartaſaibh ſe. Tha aon ni ann a 'ta cumail moran air an ais, o 'n dol air adhairt ſpioradalta ſa, agus leaſacha' math am beathai ſe ; eadhon oilt an ard-chruadail, no'n t ſaothair is eigin ghabhail fa laimh 'ſan chath. Go deimhin is mor chinneas iadſan 'ſna ſubhailceibh, ſeach luchd eile, a tha re 'n dicheall go fearoil chum buaidhe thoirt air na nitheibh ſin, a 'ta na 's antromaiche dhoibh, agus 'n an aghai' ſe. Oir ann ſin, faſai' 'n duine na 's moa, agus toilli' ſe 'n tuille gras, far am bheil e toirt buaidhe air fein, agus 'g a gheur-mharmha' fein ann ſpiorad.

Ach cha 'n 'eil an ſamhal ceudna, re mharmha', agus re buaidhe thoirt air aige gach aon neach. Ach ghidhea', bithi' 'm fear eudmhor dicheallach, na 's comaſaiche air a thriall dheanamh mach ; ghe gu bheil ioma droch-fhalana aige re thoirt fo ſmachd ; 'n an neach umhal ud eile, ach ata ſe na's neo-dhurachdaich chum coſain nan ſabhailce. Tha da ni ſonruichte ag deanamh cuideacha gu leaſacha' mor na beathai; eadhon e fein tharruin go neartmhor o'n ni ſin, gu 'm bheil an nadur go olc air a chlaona' uige : agus ſaothair go durachdach dheanamh airſon a mhaith, a 'ta dhioth an tuille air neach Foluim mar an ceudna teichea' go curamach, agus buaidhe thoirt air na coirean ſin, a 'ta mio-thaitneach dhuit go minic ann luchd eile.

Anns

Anns gach aite iompaich gach ni chum do ſhochair ſpioradalta: agus ma chi, no mo chluineas tu deagh eiſeamlair, bith amhuil air do loſga' gu leantuin. Ach ma bheir tha fanaire ni air bith, toilteneach air cronnacha, thug an aire, nach dean thu fein an ni ceudna; no ma rinn thu e, air uair air bith, go grad gabh curam gu leaſacha': ceart mar tha do ſhuil ag geur-bheachda' luchd-eile, amhuil ſin fos ata thuſa air do chotharacha' leoſan eile. O cia blaſta agus ſona, na brathairean durachdach, agus crabhach ſin re fhaicin, is iad go riaghailte agus deagh ealaineichte! Cia mulladach, agus craghach an dream ſin re fhaicin, a 'ta go mi-riaghailteach ag imeachd, agus nach 'eil deanamh na nithe, gus na ghairmear iad! Cia dochanach e, run ſaidheichte a ghairm fein leigeal gu biar, agus a inntin chlaona' chum na nithe nach d' earba' ris-ſean.

Cuimhneich air an run a ghabh thu, agus cuir ann do lathair ſe iomhaigh an Chrain-cheuſai. Feudae' tu go maith naire ghabhail; ma ſheallas tu air beatha Ioſa Chrioſd; chion nach do dh ionſaich thu foſd, thu fein dheanamh na bu choſlaiche ris-ſean; ghe gu'n robh thu nois fad ann ſlighe Dhea. An duine diadhai' a chleachdas e fein go crabhach agus do rirea,' ann am beatha, agus fulanas ar Tighearna ſa; gheabh e ann ſin go pailte, gach uile ni feamail agus tarbhach dha; ni mo fheumas e ni air bith, na 's fearr iarra' taobh-amuigh do Ioſa. O na tigea' Ioſa air a cheuſa' ſteach 'n ar cridhe ſe, cia grad, agus cia foghainteach bhithemid air ar 'n ionſacka'!

Tha 'n duine durachdach diadhai' ag giulana' agus ag gabhail go maith, gach uile ni air orducha' dha. Ach tha triobloid air muin triobloid aige an duine dhiadhai' dhearmadach, agus fhuar-chrabhach, agus ata ſe fulana'

amharr

amharr o gach taobh ; do bhri nach 'eil cofurtachd afteach aige, agus bhacar dha, fin iarra' a leath-amuigh. Tha 'n duine diadhai', a 'ta caithea' a bheatha mach o riaghailt, fgaoilte do fgriofa oilteal. An ti, a dh iarras bhith na 's fuafgailte, agus na 's mairnealaiche, bithi' fe do ghna ann amharraibh ; chion gu 'm fag an dara aon, no 'n aon eile mio-thoileichte e do ghna.

Cia-mar tha go lion luchd-diadhai' eile ag deanamh, a 'ta caithea' am beatha fa fo ealain mhanacharach chruai'? Is tearc theid iad amach, go aonranach tha fiad ag caithea' am beatha fa ; tha 'm biadh fa ro bochd, agus an aodach ro gharbh, tha fiad re faothracha' mor, agus re beag bruidhean ; is fad am faire fe, agus is moch dh eireas iad ; re urnuidhean fada, re leabha' go minic, agus 'g an coimhead fein anns gach ealain math. Beachdaich air ordugh tean nan Carthuifianach, nan Sifterfianach, agus air Manaich, agus* Nunaich, no *mnan coifreichte* nan ordugh fa-leath ; cionnas ata fiad ag eireagh gach oiche, chum Sailm fhein d' ar Tighearna. Uime fin bu mhor an naire dhuit, bhith lan leifge aig leathaid do am go naomh ; anns an toifeich buidhean go mor do luchd-diadhai' air Dia mholla' le lua-ghaireachd.

Och nach bithea' ni air bith eile againe re dheanamh, ach ar Tighearna Dia fa mholla' le'r 'n uile chridhe agus ar beul ! Och nach bithea' feam agad go brach, air biadh, no deoch no cadal ; ach gu b' urra' dhuit Dia mholla' go fiorrui', agus amhain bhith re faothair, anns na gnathachaibh fpioradalta ; ann fin bhithea' tu moran na b' fhona, na tha thu nois, 'n uair ata thu fo eigean na feola riarucha'. Gu 'n tuga' Dia, nach bithea' leathaid fin eigeanan ann ; ach amhain a'-nuathachan fpirodalta an anaim, a 's tearc lein, mo thruaidhe! bhlafa',

G An

* Cailleich-dhu.

An uair thig an duine 'n uige so, is nach iarr e a chofurtachd o ni air bith cruthaichte, ann sin, mar an ceudna toiseichi' se, air tus, eolas ghabhail air Dia go trom-lan; ann sin fos, bithi' se toileichte go maith, leis an doigh, air an tachair gach ni dha. Ann sin cha chuir am moran aoiblineas air, is cha toir am beag bron an d' a ionsui' se; ach earbai' se e fein go lear, agus go muingineach ri Dia, an ti 'se t iomlan dhasa, anns gach uile ni, d' a nach millear, agus nach basaichear aon ni; ach annsan ata gach uile bheo ag friathala' dha, gan dail, air a smeid.

Cuimhneich air an chrioch do ghna, agus nach pill an t am cailte air-ais. As eagmhais mor churam agus dicheall, cha solaraich thu na subhailcean am feasd. Ma thoiseicheas tu air fasa' fuar-chrabhach, toiseichi' tu air bhith go olc agad fein; ach ma bheir thu thu fein chum durachdas, gheabh thu sio-chainte mhor, agus mothaichi' tu do shaothair ro aotram, deanta airson gradh Dhea agus speis nan subhailce. Tha an duine tredhireach, agus dicheallach, deas chum gach aon ni. Is moa go mor an ghniomh, dol ann aghai' nan olc, agus nan droch-fhulanas, na fallus bhith ort le mor ghniomhlaimh. An ti nach seachain na ciontan beag, uige air 'n uige, tuiti 'se 'sna trom-chiontaibh. Bithi' gairdeachas ort do ghna aig an oiche, ma 'se, gu 'n chaith thu an la go tarbhach. Cum faire ort fein, duisg thu fein suas, thug comhairle ort fein; agus ciod air bith thig air luchd-eile, na bith dearmadach ort fein. Mar is moa ni thu foirneart ort fein, ann mead sin, theid thu air d' adhairt air d' astar.

CRIOCH AN CHEUD LEABHAIR.

# LEANMHUIN CHRIOSD.

## AN DARA LEABHAR.

### CAIB. I.

*Air Giulan an Leath-Stigh.*

THA rioghachd Dea 'n ar measg sa, deir se an Tighearna. Pill thu fein le d' uile chridhe se, chum an Tighearna, agus fag an saoghal trua'so, agus gheabh d'anam fois. Foluim tairchuisne dheanamh air na nitheibh iomallach, agus thoir thu fein do na nitheibh asteach, agus chi thu gu'n tig rioghachd Dea da d' ionsui' se. Oir is i rioghachd Dea, sio' agus aoibhneas anns an Spiorad Naomh; ni nach tugar do na daoi; thig Criosd' ugad, ag feuchuin dhuit a chofurtachd sa, ma dh uimeicheas tu ann taobh-tigh dhiot ionad comhnui' siuntach air. Tha ghloir uile agus a sgeamh o 'n leath-steach; agus ann sin tha dheagh-ghean aige se. Is ioma celi tha se deanamh chum an leath-steach aige an duine; is blasta a labhairt, is taitneach a chofurtachd, is lionor a ghras, agus a chaidearas iongantach ro anabhar.

Och amain fhireanaich! deasaich do chridhe airson do Cheille, chum gu 'n deonaich e teachd ann d' ionsui' se, is gu gubh e comhnui' maille ruit. Oir amhuil mar sin deir se; an ti aige m bheil gradh dhamh, coimhidi' se mo fhocul sa, agus thig sinn d' a ionsui', agus gabhai' sinn tamh maille ris. Uime sin thoirt aite

do Chrioſd ; agus diult dol-aſteach do gach uile eile'. 'N uair bhitheas Crioſd agad, tha thu beaitach, agus is ro leoir dhuit e. Solaraichi' ſe air do ſhon, agus bithi' ſe na fhear-friathalai' fhireanach dhuit anns gach ni ; chum agus nach rig thu leas, earbſa chuirea' 'ſna daoineibh. Oir ata na daoine go grad ag caochla' agus air ball ag dol as ; ach mairri' Crioſd gu ſiorrui' agus ſeaſai' ſe go daingean gus an chrioch. Oir cha 'n 'eil mor earbs re chuirea' anns an duine bhaſmhor, agus lag, ghe gu bheil e feamail agus gaolach ; ni mo is eigin mor mhullad ghabhail o ſin, ma' ſe, agus bheil e corr uairean ag arra' 'n ar 'n aghai', agus ag toirt amharr oirne. Oir iadſan a 'ta agad an diu, feudai' ſiad bhith 'n a d' aghai' am marach; agus air an lamh eile, is tric mar a ghaoth tha ſiad ag caochla'. Cuir d' uile dhochas anns an Tighearna, agus dean do ghradh agus d' eagal deſean ; freagairi' ſe air do ſhon, agus ni ſe dhuit mar is fearr air do ſhon ſa. Ann ſo, cha 'n 'eil cathair mhairreanach agad, agus cia bith aite ſam bith thu, is coigreich agus fear-turais thu, agus cha bhith fois agad am feaſd, mor bith thu ſteach coi-cheangailte ri Crioſd.

Carſon ata thu ſealtuin mancuairt dhuit ann ſo, 'n uair nach e an t aite ſo, aite do ſhuaimhneis. Anns na neamhaibh bu choir do d' aite comhnui' bhith, agus bu choir dhuit beachda' air gach ni talmhui', mar ni tha dol ſeachad ann grad. Tha gach uile ni dol thart, agus tha thuſa fos dol thart cuid riu. Faic, nach dlu-cheangail thu thu fein riu, t eagal gu glacar, agus gu ſgriogar thu. Leig do d' ſmuainte bhith maille ris an Ti-mhor. Agus ſdiurair d' urnuidh gan tamh gu Crioſd. Nam b' aithne dhuit beachd ghabhail air na nitheibh ard agus neamhail, tamh ghlaca' ann fulanas Chrioſd ; agus 'ſna creachdaibh naomh comhnui' dheanamh go toileach

annta.

annta. Oir ma ruitheas tu go crabhach gu lotan agus cotharan luach-mhor Iosa; mothaichi' tu solas mor ann triobloid ; ni mo ghabhas tu mor churam ma thairchuisnean nan daoine, agus giulanai' tu 'n airde go furasda briathran an luchd-chul-chain.

Bha Criosd fos anns an t saoghal air a mhi-mheasa' le daoineibh ; agus air fhagail 'n a mhor eigean le chairdeibh agus a luchd-eolais ann meadhan nan tair ; b' aill le Criosd fulachd agus bhith fo dhi-mheas ; agus an gabh thusa an danadas casaid dheanamh air aon sa bith ? Bha naimhdean agus luchd-cul-chain aige Criosd, agus is aill leat sa gach aon bhith agad na cairdean agus na luchd-sochair dhuit. Co as gheabh d' fhoighidin crun, mar tachair thu ri namhaid idir ? Na mar aill leat ni air bith crosdach dhuit fhulana'; cionnas bhitheas tu 'na do charaid do Chriosd ? Fulain maille ri Criosd, agus air sga Chriosd, ma 's math leat rioghacha' maille ri Criosd.

Na racha' tu, ach aon uair go ceart asteach gu taobhstigh Iosa, agus na blaisea' tu beagan de ghradh lasta sa; ann sin cha ghabhui' tu, ach beag suim de do shochair no de do mio-shochair, ach dheanui' tu tuille gairdeachais man mhasla' bheirear ort : bhri gu bheil gradh Iosa ag toirt air an duine tair dheanamh air fein. An ti, tha 'na ghraidheor do Iosa, agus d' an fhirinn, agus ata fireanach an taobh-stigh dhe fein, agus saor o gach uile togar aincneasta, tha e comasach go saor dh'a, e fein philtin gu Dia, agus e fein thogail suas os a chion fein ann spiorad, agus tamh ghabhail ann buan-mhealtuin.

Eisean d'an aithne gach ni, mar ata siad, (eadhon ann Dia, an ti se an fhirinn fein) cha'n ann mar deirear no mar mheasar iad ; ata ti so go dimhin glioc, agus na's foluimte le Dia, na le daoineibh ; an ti d' an aithne e

fein

fein ghiulana' o leath-'ſteach, agus beag ſuim dheanamh do na nitheibh o'n leath-amuigh, cha'n iarr e aitean, agus ni mo bhitheas aman iomchui' dioth air; chum e fein thoirt gu gnathaichean crabhach. Grad ath-bheothaichi' an duine o'n leath-ſteach a chuimhne; do bhri, nach doirt e feaſd e fein, go lear amuigh air nitheibh iomallach. Cha dean obair o'n leath-amuigh no lamhſach feamail air bith, car tamal, ciuirea' air; ach mar thachaireas na nithe, ſocruichi' ſe e fein fa'n coimeamh. An ti a 'ta ſuidheichte agus orduichte go ceart o'n leath-ſteach, cha'n 'eil mor aire aige air giulan iongantach agus tuail nan daoine Mar is moa bheir neach uige fein do nitheibh, ann mead ſin bacar, agus cuirear e fo luainneas inntin.

Na bithea' chuis ceart agad, agus thuſa air do ghlana' go maith, thuitea' gach uile ni mach dhuit, gu do mhath, agus do ſhochair. Air an abhar ſin, tha ioma ni neo-thaitneach dhuit, agus go minic ag cuirea' amharr ort: bhri nach 'eil thu foſd go iomlan marmh dhuit fein, no dealaichte o gach ni talmhui'. Cha'n 'eil ni mar ſin, ag ſalacha', agus ag ceangala' cridhe an duine, mar ata gradh neo-ghlan do nitheibh cruthaichte ag deanamh. Ma chuireas tu cul ri ſolas o'n leath-amuigh, feudai' tu beachdacha' air na nitheibh neamhail, agus lua-ghairdeachas bhith ort go tric 'ſan taobh-ſteach dhiot.

## C A I B. II.

### *Air Foi-gheillea' Umhal.*

NA gabh go trom e, co neach ata leat 'no 'na d' aghai ſe, ach dean ſo, agus thug an aire air, gu'm bith Dia maille ruit anns gach ni; a 'ta thu deanamh.

Bithea'

Bithea' deagh choguis agad, agus dionai' Dia thu go maith. An ti d'an aill le Dia cuideacha thoirt dha, cha'n urra' mio-run neach air bith, ciuirea' dheanamh air ſe. Na b' aithne dhuit bhith do thoſd, agus bhith fulanach, chi tu, gan teagamh air bith, comhna' an Tighearna. Is fioſrach eiſean air am, agus achd do ſhaorſa, agus uime ſin bu choir dhuit thu fein chuirea' na lamh ſa. Buineas e do Dhia comhna', agus ſaorſuin thoirt o gach uile naire. Is mor an tairbheann go minic gu mor choimhead na iriſealaichd, gu b' aithne d'a luchd-eile ar ciontan ſa, agus gu cronnaichea' ſiad iadſan.

An uair dh ilſeicheas an duine e fein, airſon a chiontaibh ſe, ainnſin ciuini' ſe luchd-eile na's faraiſde, agus tha ſe toileacha' go grad an dream a 'ta ann fearg ris. Tha Dia diona' agus ag ſaora' an ti iriſeal: is toigh leis, agus co-furtuichi' ſe 'n t iriſeal; aomai' ſe e fein chum an duine iriſeal; agus d'an iriſeal bheir e gras mor: agus ann dei' dha bhith air antromacha', toga ſe ſuas e gu gloir. Tha ſe foilſeacha' a run diamhara ſa do 'n iriſeal, agus go blaſta 'g a tharruinea', agus ag toirt cuirea' dha d' a ionſui' fein. Air d' an duine iriſeal maſla fhaotuin, tha ſe 'g a chumail fein ſuas go ro mhath ann ſio-chainte; bhri, gu bheil e ſeaſamh air Dia, agus ni ann air an t ſaoghal. Na ſeall ort fein gu d' rinn thu aſtar air bith, gus an faic thu fein 'n a d' iochdaran do gach uile neach.

## C A I B. III.

### *Air an Duine Mhath Shio-chainteach.*

AIR tus, cum thu fein ann ſio'; ann ſin feudae' tu luchd-eile chuirea' ann ſio'. Feudae' an duine ſio-chainteach

chainteach tuille feam dheanamh, na duine deagh-fhol-uimte. Tha 'n duine cas, eadhon ag tionda' mhaith chum olc, agus tha fe creidfin an uile go furafda. Ach tha 'n duine fio-chainteach ag iompacha' gach aon ni gu math. Eifean a 'ta an fio' go ceart, cha 'n 'eil amharas aige air aon neach; an ti a 'ta mio-thoileichte agus fo bhuairea, gluafar e mancuairt le iomad amharas: cha ghabh e tamh dha fein, agus ni deonaich e fois do luchd-eile. Is tric tha e 'g ra, ni nach bu choir dha 'g ra': tha fe dearmadach air an ni, a bhithea' moran na bu fhochaireiche dhafan dheanamh. Is lear dha, ciod bu choir do luchd-eile dheanamh; agus tha e dearmad-ach air an ni, bu choir dha fein dheanamh. Air tus, bithea' eud agad ma do thimcheall fein, agus ann fin feudae' tu d' eud ghnathacha' le ceartas thaireis air do coimhearfnach.

Is math is aithne dhuit leifgeul do dheanatafan fein ghabhail, agus dreach chuirea' orra, agus cha 'n aill leat leifgeoil na muintir eile ghabhail. Bhithea' fe moran na's ceirte cafaid dheanamh ort fein, agus leifgeul do bhrathair ghabhail. Ma's mian leat bhith air do ghiulana', giulain le neach eile. Feuch cia fad tha thu fofd o'n fhior ghradh, agus an irifealachd, nach aithne bhith feargach no corruch ri aon neach, ach ris fein amhain. Cha mhor an gniomh, conaltra dheanamh cuid ri luchd-caomh agus math; oir tha fo go nadurrail taitneach do gach uile neach: agus tha gach aon toileach fio' bhith aige, agus is toigh leis iadfan na's fearr a 'ta fmuaineacha' mar e fein. Ach bhith beo ann fio-chainte cuid ri luchd-fearbh agus doirbh, no ain-ealaineichte, no cuid ri luchd-labhairt 'n ar 'n aghai fe, is mor an gras, agus an gniomh ro ion-mholta, agus fearoil e.

Tha

Tha 'n leathaid ſin ann, a tha 'g an cumail fein ann ſio-chainte, agus fos aige 'm bheil ſioth maille ri luchd-eile. Agus tha ſiad ann, aige nach 'eil ſio-chainte acca fein, agus cha'n fhulain iad i bhith aige luchd-eile; tha iad na leath-trom do luchd-eile, ach na's antromaiche do ghna dhoibh fein. Tha iad ann, a'ta 'g an coimhead fein ann fois, agus re mor ſhaothair chum luchd-eile thoirt gu ſio-chainte. Ach ghidhea' tha arn uile ſhio-chainte ſe 'ſam bheatha thrua' ſo, re chuirea' na's tocha ann fulanas iriſealach, na gan bhith ag mothacha' an-choineamhean. An ti is fearr d'an aithne fulachd, is moa an t ſio-chainte a chumas e; 'ſe ſin an duine tha 'na bhuaidheich air fein agus 'na thighearna air an t ſaoghal, na charaid aige Crioſd agus 'na oirre air neamh.

## C A I B. IV.

*Air an Iuntin Ghlan, agus am Mian Neo-lochdach.*

LE da ſgiath togar an duine o nitheibh talmhui; eadhon ionracas, agus gloinnead *cridhe*. Bu choir ionracas bhith 'ſan mhian, agus gloinnead 'ſan togar. Tha t ionracas ag cuirea' Dea roipe, agus tha gloinnead ghabhail gream air, agus 'g a blaſa' 'ſa. Cha bhac deagh ghniomh air bith thu, ma bhitheas tu ſaor o'n leath-ſteach o thogar mio-orduichte. Mar 'eil ni air bith eile mhian ort a ſhirea', ach deagh-ghean Dea, agus feam do choimhearſnaich, mealai' tu ſaorſa o'n leath-ſteach. Na bithea' do chridhe ceart; annſin bhithea' gach duile mar ſgathan beathai dhuit, agus mar leabhar naoimh theagaiſg. Cha 'n 'eil creatoir air bith go ſuarach agus go beag, nach 'eil ag feuchuin maitheas Dea.

Na bithea' tusa math agus glan o'n leath-stigh, chithea' tu gach ni gan bhac, agus b'aithne dhuit iad go maith. Tollai' cridhe glan Neamh agus Ifrion. Mar ata gach neach o'n leath-stigh, amhuil sin bheir e breath o'n leath-amuigh; ma'se gu bheil aoibhneas air bith 'san t saoghal, tha so, gan teagamh, aige fear an chridhe ghloine. Ach ma tha triobloid, no amharr ann aite air bith, mothaichi' 'n droch choguis sin na's truime. Mar ata t iarrun air a chuirea' san teine, ag calla' na meirgea, agus air a dheanamh na uile theine; amhuil sin thu duine a thiondas e fein go iomlan gu Dia, ag tiligea 'dhe a lundaireachd, atharaichear e gu nua' dhuine.

An uair thoiseicheas duine air fasa' fuar-chrabhach, is eagal leisean an t shaothair bheag, agus go deonach gabhai' se cosurtachd iomallach. Ach an uair thoiseicheas e air buaidhe thoirt air fein go iomlan, agus air gluasa' go fearoil ann slighe Dhea, ann sin, measai' se na nithe sin ro bheag, a mhothaich e roi, 'n an eullach ro throm air.

## C A I B. V.

### *Air Lear-bheachda Beathai aoin fein.*

CHA'N urra' sinn mor earbs chuirea' annaine fein; bhri gu bheil gras agus tuigse go tric dhi' oirne. Is beag an sollus a'ta annaine, agus tha sinn ag calla' sin gu luath tre dearmad, agus fos, is ro thric nach leir dhuinne, gu bheil sinn go ro dhall o'n leath-steach. Is minic tha sinn ag deanamh go olc, agus na's measa, tre gabhail ar leisgeul; air uairean gluaisear sinn le ardan, agus saoili' sinn gur fior eud e. Cronnaichi' sinn am beagan ann luchd-eile, agus seallai' sinn thaireis air ar mor chiontaibh fein. Is tapai' mhothaicheas, agus cho'-

romaicheas

romaicheas ſinn na nithe a'ta ſinn fulana' o luchd-eile, ach ni'm faic ſinn cia mead tha luchd-eile ag fulachd uaine fein. An ti cho'-romaicheas a chiontan fein go ceart, agus go maith; cha bhithea' aite aige, chum agus gu'n tuga' ſe tean bhreath air muintir uile.

Cuiri' duine o'n leath-ſteach, an curam ma thimcheall fein, roi gach uile curam: agus an neach a ſheallas air fein go dicheallach; go furaſda tha ſe 'na thoſd ma chach-eile. Cha bhith thu am feaſd 'na do dhuine crabhach o'n taobh-ſtigh, mar bith thu ciuine ma ghnothach na muintir eile, agus mar ſeall thu go ſonruichte ort fein. Na featha' tu go lear air Dia agus ort fein, is beag bhithi' tu air do ghluaſa', le aon ni a chi tu amuigh. C'aite 'm bheil thu 'n uair nach 'eil thu lathair agad fein? agus an uair ruitheas tu thaireis air gach ni; ciod an tairbhe rinn thu, ma dhio-chuimhneich thu thu fein? Ma's mian leat ſio-chainte agus ſior chorda bhith agad; is eigin dhuit gach ni eile chuirea' air chul, agus do ſhuilean thionda' ort fein amhain.

Ann ſin is mor theid thu air adhairt, ma ghleathas tu thu fein ſaor o gach curam talmhui: ach is mor dfhannaicheas tu, ma chuireas tu luach air ni air bith ſaoghalta. Na bithea' dad air bith mor, no ard, no ciatach, no taitneach dhuit, ach amhain Dia go glan; no na nithe a bhuineas do Dhia. Meas an t uile mar dhiamhaoin, ciod air bith do ſholas thig ort o dhuile ſam bith. An t anam aige am bheil gradh do Dhia, do ni ſe tair air gach aon ni fo Dhia. 'Se Dia amhain, an ti 'ta ſiorrui' do-thomhaiſte, ag iomliona' gach uile ſolas an anaim, agus aoibhneas fhireanach an chridhe.

## CAIB. VI.

*Air Gairdeachas na Deagh Choguis.*

'SE gloir an duine mhaith, teiſdeas na deagh choguis. Bithea' deagh choguis agad, agus bithi' gairdeachas agad do ghna. Is mor an luchd a 's urra' coguis mhath imereacha', agus tha i ro ghraonnach ann meadhan nan eaſcairdeas. Tha choguis olc do ghna eagalach agus gan fhois. Go blaſta gabhai' tu fois, ma 'ſe agus nach cronnaich do chridhe thu. Na dean gairdeachas, ach amhain an uair ni thu go maith. Cha' n' eil fior aoibhneas am feaſd aige na daoi, ni mo mhothaicheas iad ſioth o'n leath-ſtigh: chion nach 'eil ſio-chainte idir do na daoi, deir ſe an Tighearna. Agus ma their iad, tha ſinn ann ſio-chiante, ni mo thig olcas oirne; agus co ghabhas an danadas dochan dheanamh oirne. Na creid iad; do bhri gu'n eireich corruich Dhea go ubbuin, bheirear an gniomhara ſa gu neo-ni, agus ſgriofai' an ſmuaintean ſa as.

Cha 'n 'eil e aotrom do fhear gradhach, gloir dheanamh fo thriobloid; oir gloir dheanamh mar ſin, 'ſe ſin gloir ghabhail ann crois an Tighearna. Is gear an gloir a bheirear, agus a ghlacar le daoineibh. Tha bron do ghna dol cuid ri gloir an t ſaoghail. Tha gloir nan daoine math 'na coguiſeibh ſe, agus ni ann ann beul nan daoine. Tha gairdeachas nan daoine coir ma Dhia, agus ann Dia, agus an aoibhneas ſa man fhirinn. An ti leis am mian an gloir fireanach agus ſiorrui', cha ghabh e mor churam do ghloir aimſireal. Agus an neach dh' iarras air deidh gloir aimſireal, no neach nach dean tair air o chridhe, tha ſe feuchuin, nach 'eil, ach beag graidh aige do ni ſin a' ta neamhail. Is mor an ſuaimhneas cridhe

cridhe a tha aige an neach ſin, aige nach 'eil ſgoine do mollaibh, no do mio-mhollaibh.

Is furaſda bhitheas an neach ſin toileichte agus ciuine, aige' m bheil an choguis ghlan. Cha 'n 'eil thu na's maoimhe, ghe gu mollar thu, no na 's ſuaraiche ghe gu mio-mhollar thu. Mar ata thu, ſo tha thu, agus cha 'n urra' dhuit bhith air do ra' na's moa, na tha Dia' 'g a d' fhaicin ſe, bhith mar ſin. Na ſealla' tu ort fein, ciod e thu fein o'n leath-ſteach, cha bhith curam ort, ciod their daoine ma do thimcheall. Tha an duine ag faicin na aodain, ach ſeallai' Dia air an chridhe. Tha 'n duine ag ſealtuin air na gniomharaibh, ach co-'romaichi' Dia go deimhin na runa. Bhith deanamh go maith do ghna, agus meas beag ghabhail de neach fein, is fior chothar an anaim iriſeal e: agus 'ſe cothar na gloinneid mhoir, agus am mhuingin o'n taobh-ſtigh, gan bhith gabhail coſurtachd o dhuile air bith cruthaichte.

An ti nach iarr dha fein teiſdeas o' n leath-amuigh tha e ſoilleir gu bheil e 'g a earbſa' fein ri Dia go iomlan. Cha'n e ti a mhollas e fein, a dhearbhar le Dia (deirſe Naomh Pol) ach an ti 'ta Dia ag molla'. 'Si ſdaid an duine o'n leath-ſtigh, bhith ag imeachd maille ri Dia, agus gan bhith air a chumail le togar air bith o'n leath-amuigh.

## C A I B. VII.

### *Air Gradh Ioſa os-cion gach Ni.*

IS beannaichte an ti d'an aithne, ciod e gradh thoirt do Ioſa, agus tair dheanamh air fein airſon Ioſa. Is eigin dhuinne gach ni gaolach threigea' airſon an ti ghradhaichte ſo, chion gur aill le Ioſa bhith na' aonar

air

air a ghradhacha' os-cion gach aon ni. Tha fpeis an chreatoir mealta, agus mio-bhuan, ach tha gradh Iofa fireanach agus bith-bhuan. An ti leanas go dlu ris an chreatoir, tuiti' fe maille ris an tuifleach : an ti chuireas failte air Iofa, daingeichir e am feafd. Thoir gradh dhafan, agus cum ruit e mar do charaid, an ti nach fag thu, air do gach neach do fhagail, ni mo chead-aicheas e dhuit dol am mugha 'fan chrioch. Aon uair is eigin dhuit dealacha' o gach aon, co acca is maith no's olc leat e.

Cum thu fein maille ri Iofa araon ann beatha, agus am bas, agus thoir thu fein do chreideas an neach d'an urra' do comhna' mhain, air do gach neach eile failigea' dhuit. Tha do graidheor mar fin thaobh na-duir dhuit; nach aill leis failte chuir air coigreach air bith, ach is aill leis mar-aon do chridhe bhith aige fe, agus mar riogh fuidhea' na chathair cheart fein Na b' aithne dhuit, ach thu fein ghlana' go maith o gach uile duile; bu mhian le Iofa comhnui' ghabail maille ruit go toileach. Gheabh thu an t iomlan, mar gu b'e ni cailte 'fna daoineibh, ciod air bith a chuir thufa amach o Iofa. Na cuir d'earbs fa, no do chuideam air cuilce air bith gaothail; chion gur feur gach feoil, agus tuiti' a gloir fan uile mar bhlath an fheoir.

Is grad mheallar thu, ma 'fe gu feall thu amhain air dreach an duine o'n leath-amuigh. Oir ma 'fe gu'n iarr thu do thairbhe, agus do fholas ann luchd eile, is minic mhothaicheas tu do dhochan. Ach ma dh iarras tu Iofa anns gach ni, gan teagamh, tachairi' tu ri Iofa; ach ma dh iarras tu thu fein amhain, gheabh thu fos thu fein, ach fos fin fein, chum do mhor fgriofa fein. Oir mar iarr an duine Iofa, tha fe deanamh tuille dochan air fein, na b' urra' an faoghal uile, agus uile eafcair-dean fa dheanamh air.

CAIB. VIII.

## C A I B. VIII.

*Air Cairdeas Chaidereach Iosa.*

AN uair ata Iosa lathair, tha gach ni ag dol go maith, agus ni faicear ni air bith do-dheanta. Ach an uair nach 'eil Iosa lathair, tha t iomlan cruai'. An uair nach 'eil Iosa lathair o 'n leath-steach, tha 'n cosurtach suarach; ach ma labhaireas Iosa, ach aon fhocul amhain, is mor an cofurtachd mhothaichir ann sin. Nach d' eireich Muire Magdalaen air ball as an aite, 'san robh i caoinea', an uair thuairt Martha ri: tha Tighearna ann so, agus tha se 'g a do gairmea' sa? O uair shona, an tra ghairmeas Iosa neach o dheoir gu aoibhneas an spioraid! Cia tirem agus cruaidhe ata thu as eagmbais Iosa! Cia gorach agus faoine, ma mhiannaicheas tu aon ni, ann taobh-amuigh do Iosa! Nach moa an call so, na ghe gu caillea' tu 'n soaghal uile?

Ciod an tairbhe ata san t saoghal dhuit gan Iosa? Is trom an t iurrun bhith as eagmhais Iosa, agus bhith maille ri Iosa, is mileis am pharais e. Ma bhitheas Iosa, maille ruit, cha 'n urra' mamhaid air bith ciuirea' dheanamh ort. An neach a 'ta faotuin Iosa, tha se faotuin mor ionmhas, eadhon am math os-cion gach uile maith; agus an neach a'ta calla' Iosa, tha se calla' ni ro mhor, sea' ni na 's anabar na domhuin uile. Is ro bhochd an ti a'ta beo as eagmhais Iosa, agus tha se ro bheartach, a 'ta go maith maille ri Iosa.

Is mor an t inleachd eolas ghabhail air conaltra dheanamh mar ri Iosa: agus is mor an gliocas bhith eolach air Iosa choimhedea'; bith irisealagus ciuine, agus bithi' Iosa cuid ruit. Bith tosdach agus crabhach, agus

fanai'

fanai' Iosa maille ruit. Tha e comasach dhuit, Iosa fhuadacha' uaite go grad, agus a ghras sa challa', ma 's maith leat thu fein aoma' chum nithe iomallach. Ach ma dfhuadaicheas agus ma chailleas tu eisean; co uige theid thu, no co caraid ann sin dh iarras 'tu? Gan charaid, cha 'n urra' dhuit tighin beo go maith; agus mar bith Iosa agad mar charaid, roi gach uile neach, bithi' tu go bronach agus ro lom. Uime sin is gorach a ni thu, ma chuireas tu earbs 'n aon neach eile, no ma ni thu gairdeachas as. Tha e moran na's moa re raoineacha', an saoghal go lear bhith againe 'n ar n aghai se, na eacoir dheanamh air Iosa. Air an abhar sin, bithea' Iosa dhuit an cead gradhach sonruichte amhain, do gach uile ni tha gaolach dhuit.

Bithea' gach uile neach air a ghradhacha' airson sga Iosa, ach Iosa air a shon fein amhain. 'Se Iosa Criosd amhain is eigin bhith air a ghradhacha' 'n a aonar. Bhri gur eisean amhain ata air a fhaotuin fireanach, agus math thar gach uile caraid. Bithea' da chuid, gach caraid, agus namhaid gaolach dhuit annsan, agus air a sga san; agus is eigin dhuit eisean ghuidhea' air an son sa uile; chum agus gu gabh iad uile eolas air, agus gu 'n toir iad uile gradh dha. Na miannaich am feasd bhith molta no gradhaichte, na d' aonar; chion gu buin so do Dhia 'na aonar, an ti aige nach 'eil duile coslach ris fein; na miannaich gu 'm bithea' cridhe aoin neach air a shuidheacha' ortsa, agus na ceaduich dhuit fein na 's moa, bhith air do thogail suas le gaol aoin air bith eile, ach bithea' Iosa annadsa, agus anns gach uile deagh dhuine.

Bith glan agus saor o 'n leath-sleach, as eagmhais lub-cheangail creatoir air bith. Is eigin dhuit bhith ruisgte, agus cridhe glan thoirt gu Dia, ma 's mian leat thoirt fanaire, agus fhaicin, cia mileis ata an Tighearna: ach

ach go deimhin, cha tig thu am fad ſo, mar ghabhar romhad, agus mar toirear aſteach thu le gras; chum agus air dhuit gach ni eile thiligea' dhiot, agus bhith ſaor dhiu; gu'm feud thu leat fein, bhith coi-cheangailte ris, leis fhein. Oir an t am thig gras Dea ionſui' an duine, ann ſin, deanar e comaſach chum gach uile nithe; ach an uair dfhalbhas e, bithi' ſe bochd agus eaſlainteach air a fhagail, mar gu b' e, chum na ſlatbhuillean. Ann 'ſna nitheibh ſin, cha choir dha miſneach challa' no tuitcam ann lag dhochas; ach ſeaſamh le cridhe direach, agus e fein earba' ri toil Dea, agus gach ni ag tighin air fhulana' chum molla Ioſa Chrioſd; do bhri ann deidh geamhrai', leanai' an ſamhra, deidh na oiche, thig an la, agus ann deidh na trom-ghaillion thig ciuineas mor.

## C A I B. IX.

### *Air Uireaſbhui' Gach Furtachd.*

CHA 'n 'eil e 'na ghniomh mor, tair dheanamh air gach uile cofurtachd daonna; an uair tha 'n cofurtachd diadhai' againe ſe. Ach is mor e, agus is ro mhor e, bhith comaſach air gach uile cofurtachd, araon diadhai' agus daonna ſheachna; agus bhith deonach airſon onoir Dhea, am fogar cridhe ſo ghiulana' go toileach, agus gan e fein iarra' ann ni air bith, no gan ſealtuin air a thoilteneas fein. Ciod an ni mor ann, ma bhitheas tu cridheol agus crabhach, air do 'n gras tighin. Tha 'n uair ſo taitneach do gach uile. Is aotrom blaſta mharcaicheas an ti a 'ta air a ghiulana' le gras Dea. Agus ciamar tha ſin iongantach, mar mothaich e 'n eullach, a'ta giulainte leis an uile chumhachdach, agus treoruichte leis an fhear-iuil is airde air bith.

Bu mhaith lein ni eigin a bhith againe chum ar cofurtachd ſa, agus is ann le mor cruas, is urra' 'n duine e fein chuirea' dhe fein. Thug am Martair Naomh Laurain buaidhe air an t ſaoghal, maille re Shagairt ſe; do bhri gu d' rinn e tair air gach ni, a ſhaoilear ciatach 'ſan t ſaoghal, agus air ſon gradh Chrioſd; dfhulain e ard Shagairt Dea Siſctus, d' an robh mor gradh aige, bhith air a thoirt uaidhe. Thug ſe, uime ſin, buaidhe air ſpeis an duine tre gradh an Chruthadair; ann aite cofurtachd dhaona, thaogh ſe na bu mhoa, an gean-math diadhai'; mar an ceudna ionſaich thuſa fos, do charaid gaolach agus feamail threigea' air uairean, airſon gaol Dea. Agus na gabh go trom e, 'n uair threigear thu le caraid, chion gur aithne dhuinne, gur eigin dhuinne uile, luath no mall dealacha' o cheille.

Is mor agus is fad an t am, is eigin do 'n duine coga' dheanamh anna fein; ma 's ionſaich e buaidhe iomlan fhaotuin air fein, agus a thogar iomlan ſa tharruinea' gu Dia. An uair ata an duine ſeaſamh air a thaic fein, aomai' ſe go furaſda ionſui' cofurtachan daonna. Ach cha ruith fior ghraidheor Chrioſd, agus fear-leanach dicheallach nan ſubhailce air deidh nan ſolas talmhui' ſin; ni mo dh iarras e leathaidin ſin do mhilſeachd mhothachail; ach is taitneiche leis go mor na deuchuinean laidir, agus na ſaothairean cruadalach fhulana' airſon Chrioſd.

Uime ſin, an uair bheirear le Dia no ſolaſa ſpioradalta air falbh; gabh e le gniomh nam buidheachas; ach tuig gur e tiolaca' Dea ann, cha 'n e do thoilteneas fein. Na bith ard-inntineach, na dean tuille 's a choir ghairdeachais; na gabh go diamhaoin danadas; ach bith na 's iriſeallaiche airſon na tiolaca', agus mar an ceudna na 's curamaiche agus na 's eagalaiche 'n a t uile dheanataſaibh ſe;

ſe; do bhri gu teid an uair ſin ſeachad, agus leanai' am buairea' i. An tra bheirear an ſolas air falbh, na bithea' do-earbs go grad agad, ach fan ris an cheli neamhail, le foighidin agus iriſealachd; chion gu bheil Dia comaſach air cofurtachd na 's moa thoirt dhuit air-ais. Cha rud ur, no iongantach ſo dhoibh ſe, d' an aithne ſlighe Dhea; do bhri gur minic bha t achd manſeach ſo re fhaicin, ann 'ſna Naoimh mhoir agus na Faidheibh o ſhean.

O ſo thuairt aon neach, an uair 'ſan robh an gras an lathair aige: Labhair mi ann mo phailteas ſa, ni gluaiſear mi am feaſd. Ach an tra bha an gras dhioth air; air ball tha ſe 'g innſea' dhuinne, ciod mhothaich e ann fein, ag ra'. Thionda' thu do ghnuis uam ſa, agus rinnead mi lan triobloid. Ach ghidhea' ann meadhean nan nithe ſo; cha do chaill e riamh dochas, ach le tuille durachd tha ſe guidhea' an Tighearna, agus ag ra' ris'. Ugad o Thighearna glaothai' mi, agus guidhi' mi air mo Dhia! Ann deidh ſin; tha ſe 'g innſea' tora' a urnuidh ſe, agus ag toirt fianuis air; gu cualar e, ag ra.' Chuala an Tighearna mi agus ghabh e truas dhim: dfhas an Tighearna m' fhear-cuideich dhamh ſa. Ach ciod ann doigh? Phill thu, deir ſe, mo bhron gu aoibhneas agus chuartuich thu mi le lua-ghairdeachas. Ma 'ſe agus gu 'n d' rinnear ſo air na Naoimh mhoir, cha 'n eigin dhuinne, ata bochd agus lag, bhith air ar di-mhiſneacha', ma 'ſe, gu bheil ſinn air uairean, ann teas-dhurachd, agus air uairean eile, ann fuachd; do bhri gu bheil an ſpiorad ag dol, agus tighin do reir gean-math a thoil fein. O ſo deir Iob beannaichte; go tra' thig thu air cuairt 'ſam mhadain, agus air ball bheir thu deuchuin d' a.

Uime ſin, ciod an ni? air am feud mi, mo dhuil chuirea', agus co neach anns am bu choir dhamh m' earbs ſa ſhuidheachea', ach amhain ann am mor throcair Dea, agus ann an duil an ghrais neamhail? Oir co acca tha daoine math, no brathairean crabhach, no cairdean dileas, no leabhraichean naomh, no trachdan boidheach, no ceol blaſta agus laoidhean agam ann mo chuideachd: is beag an comhna bheir ſo uile, agus is beag am blas ſa; an uair tha 'n gras dhioth orm, agus mi air m' fhagail ann mo bhochduin arai' fein. 'San uair ſin, cha 'n eile leigheas na 's fearr ann na foighidin, agus mi fein fhagail gu toil Dea.

Cha tuair mi riamh aon neach, go diadhai', agus go crabhach, agus nach robh diobairt an ghrais air uairean aige, no nach do mhothaich e traogh na durachdais. Cha robh Naomh riamh air a thogail ſuas go ro ard, agus ſoilleireichte go mor, nach robh air a bhuairea' 'ſan toiſeach, no ſai-dheirea'. Oir cha 'n fhiu e, air lanbheachda' air Dia, an ti nach robh airſon Dea, air a chleachda' ri triobloid eigin. Oir is gnathach do'n bhuairea' roi laimh, bhith na chothar air an t ſolas re thighin. Oir tha an cofurtachd neamhail air a ghealla' dhoibh ſe, a'ta air an dearbha' le buaireibh. An neach bheir buaidhe amach, deir ſe an Tighearna, bheir mi dha re ichea' do chraobh na beathai.

Tha 'n cofurtachd diadhai 'air a thoirt ſeachad, chum gu fas an duine na 's comaſaichie air eaſ-cairdeaſan fhulana'. Agus tha buairea' ag leantuin, chum nach bithea' e uaibhreach ma'n mhath. Cha 'n 'eil an Diabhol re cadal, ni mo tha 'n fheoil ſoſd marmh; air an abhar ſin, na ſguir bhith 'g a d' uimeacha' fein chum cath; chion gu bheil naimhdean agad araon, air an lamh dheas, agus cli, noch 'eil gabhail tamh am feaſd.

CAIB. X.

## C A I B. X.

*Air Taingeolachd airſon Grais Dea.*

CARSON ata thu 'g iarra' fois, an uair do ruga' tu chum ſaothair. Suidheich thu fein chum foighidin, na 's moa na chum ſolaſan; agus chum an cran-ceuſai' ghiulana', na 's luaithe na chum aoibhneas dheanamh. Oir co neach ann, do mhuintir an t ſaoghail, nach gabhui' ſe go deonach cofurtachd agus gairdeachas ſpioradalta, na b' urra' dha ſin bhith aige do ghna. Oir tha na ſolaſa ſpioradalta dol thaireis go fada, air uile mhilſeachd an t ſaoghail, agus toileachas-inntin na feola. Oir tha gach uile milſeachd talmhui, an dara cuid faoine, no ſalach, ach 'ſiad na ſuaimhneaſa ſpioradalta 'mhain, a 'ta ciatach agus ionruic, air an ginea' o ſhubhailceibh, agus air an dorta' ſteach le Dia 'ſna inntineibh glan. Ach cha 'n urra' duine air bith, na ſolaſa ſin do ghna mhealtain, an uair is aill leis; chion nach fad an uine, tha am bhuairei' air falbh.

Ach an ni ata cuirea' baca ro mhor air na celeibh neamhail ſin, 'ſe fuaſgal mealtach an anaim e, agus muingin mor 'n aon fein. Tha Dia deanamh go ro mhaith, ann toirt grais an t ſolais, ach ata duine deanamh go ro olc, 'n uair nach pill e t iomlan gu Dia, maille ri buidheachas. Agus air an abhar ſo, cha 'n urra' tiolachdan an ghrais ſrutha' annaine ſe; chion gu bheil ſinn neo-thaingeolach d' an udar ſa, agus nach 'eil ſinn ag pillea 'n iomlan ionſui' chin-tobair. Oir tha 'n gras do ghna dligheach do 'n ti, a bheir buidheachas go fiuntach; agus bheirear o 'n uaibhreach, an ni is gnathach bhith air a thoirt do'n iriſealach.

Cha

Cha 'n aill leam leathaid ſin do ſholas, a bheir uam tuirſe-cridhe, agus ni 'n togair mi an lan-beachda ſin, a threoruicheas mi chum uabhair. Oir cha 'n 'eil gach ni 'ta ard, mar an ceudna naomh; no gach ni 'ta ciatach, fos math; ni bheil gach togar glan, ni bheil gach ni 'ta gaolach dhuinne, taitneach fos do Dhia. Gabham go toileach an gras ſin, a ni miſe do ghna na 's iriſeal-aiche, na 's eagalaiche, agus na 's deiſe chum mi fein threigea'. An neach ata teagaiſgte tre tiolaca' ghrais, ion-ſaichte le ſgiurs; air imeachd an ghrais air falbh, ni gabh e danadas dad air bith do mhath, a chuir as leath fein, ach na 's tocha na ſin, aideichi' ſe e fein bhith bochd agus lom-nochd. Thoir do Dhia, an ni bhuineas d' a, agus cuir as do leath fein, an ni is leat fein; ſe ſo, thoir buidheachas do Dhia airſon an ghrais: ach bithea' fios agad, nach 'eil dad agad re chuirea' as do leath fein, ach peaca agus am pian dligheach do 'n pheaca.

Cuir thu fein do ghna 'ſan aite is ilſe, agus bheirear an t aite is airde dhuit. Oir cha ſeaſamh an ni is ro ard, gan an ni is ilſe. 'Siad na Naoimh is airde ann lathair Dhea, is lugha 'n am beachd fein: agus mar is moa tha iad glormhor, is moa tha ſiad iriſealach annta fein. Air dhoibh bhith lan firinn, agus gloir neamhail, ni bheil iad ſantach air faoine gloir. Air dhoibh bhith ſuidheichte agus daingeichte ann Dia, cha 'n urrruin iad ann doigh air bith, bith uaibhreach. Agus iad ſan a 'ta cuirea' an iomlan as leath Dhea, ciod air bith do mhath a thuair iad, cha'n iarr iad gloir o cheille; ach an gloir ſin a 'ta 'mhain o Dhia, is main leo, agus is maith leo, os-cion gach ni; chum gu'm bithea' Dia air a mholla' annta fein, agus anns na Naoimh uile, agus chum na crioch ceudna ſo, tha ſiad do ghna ag trialla'.

Air

Air an abhar ſin, bith taingeol air ſon an ni is lugha, agus bithi' tu na's toiltenieche air am mhoran fhaotuin. Bithea' an ro bheag, mar ni eigin ro mhor dhuit; agus an ni is ſuaraiche, mar chaoineas ſonruiche dhuit. Ma 'ſe, is gu feallar aſteach air feothas an fhir-thoirt, ni faicear leat tiolaca' air bith beag, no ſuarach: Oir cha' n 'eil ni air bith beag a' ta air a thoirt le Dia go mor; ghidhea' gu'm b'e ſgiurs agus piana bheirea' e ſeachad, bu choir da ſin bhith taitneach dhuinne; chion gu bheil e deanamh ſin chum ar ſlainte ſe; ciod air bith thig oirne, tha e ceadacha' ſin fein. An ti aige'm bheil mian grais Dea ghleatha', bithea' e taingeol airſon ghrais, a tha air a thoirt dha, agus foighidineach, an tra bheirear uaidhe e; Guidh ſe gu'm pillea' ſe: agus bithea' e curamach agus iriſeal, air eagal gu caill ſe e.

## C A I B. XI.

*Air Aireamh bheag Luchd-graidh an Chrain-cheuſai?*

IS lionor ann nois an luchd-graidh do'n rioghachd neamhail, a' ta aige Ioſa: ach is ro bheag a' ta deonach air chran-cheuſai' dfhiulana'. Tha moran aige do luchd-miannach nan ſolas, ach beag d'an aill an triobloid; Tha moran aige re fhaotuin 'n an luchd-pairt do bhord, ach beag do ſheachanas ſa. Is mian leis gach neach bhith re gairdeachas maille ris, ach is beag d' an aill ni eigin fhulana' air a ſhon ſa. Is lionor iad ſan a' ta leanachd Ioſa chum briſea' an arain, ach is tearc iad a theid chum ola' cupain a fhulanais ſe. Is lionor iad a'ta gabhail iongantas a' mhiorbhuileibh ſe, ach is beag iad a'ta dlu-leanach re maſla chrain-cheuſai'. Is lionor iad, aige 'm bheil gradh do Ioſa, co fad agus nach tachair amharran ſam bith. Tha ſiad 'g a mholla'

agus

agus 'g a bheannacha' fa, am fad agus gheabh iad fola-fan eigin uaidhe. Ach ma dfholuicheas Iofa e fein, agus ma dfhagas e fiad car tamul beag, tuiti' fiad ann gearan agus ann fmuarain.

'Ach iadfan, aige 'm bheil gradh do Iofa, air fga Iofa, ni ann airfon an folais arai' fein, tha fiad 'g a bhean-nacha' fa, cheart go mor, ann triobloid agus amharr-cridhe, mar anns an t fholas is airde. Agus ghe nach b'aill leis cofurtachd thoirt dhoibh go brach, ghidhea' fin mhollui' fiad e do ghna, agus b'aill leo buidheacheas thoirt dha am feafd.

Och cia comafach ata gradh glan Iofa, an uair nach 'eil e comaifgte le fpeis, no tairbhe arai' air bith ! Nach eigin labhara' ; gur luchd tuarafdail iadfan uile, a' ta 'g iarra' do ghna folafan ? Nach 'eil iad air an dear-bha' na luchd-ghraidh dhoibh fein, na's moa, na do Iofa, a'ta fmuaineacha' do ghna air an tairbheibh, agus cofaineibh fein. C'aite bheil a leathaid fin do fhear re fhaotuin, agus a ni feirbheas go faor do Dhia ?

Is tearc gheabhar a leathaid fin do neach fpioradalta, agus a 'ta ruifgte do gach ni : Oir co gheabh amach an neach a 'ta go fireanach bochd ann fpiorad, agus ruifgte do gach ni cruthaichte. Tha luach fa, mar an ni, thig am fad, agus o iomall nan crioch : ghe gu'n tuga' duine a mhaoin go iomlan, ni bheil ann fofd, ach neo-ni ; agus ghe gu'n deana' fe mor pheanas, ni 'm bheil ann fofd, ach ro bheag ; agus ghe gu'n toga' fe gach uile eolas, thu e fos fad as ; agus ghe gu'm bithea' aige fubhailce mhor, agus an crabh is durach-daiche, tha fofd moran nithe dhioth air; eadhon, an ni a 'ta go arai' feamail air a fhon fa. Agus ciod e an ni fin ? Air dha gach uile ni threigea', gu'm fag-gae' fe e fein mar an ceudna, agus gu rachae' fe go iomlan

iomlan amach as fein, agus nach cumae' ſe aige fein, ni air bith a bhuineas d'a ſpeis fein. Agus an uair do ni e gach ni, is aithne dha bhith re dheanamh, ſaoilea' e nach d' rinn e neo-ni.

Na co-'romaichea' ſe an ni ſin ro mhor, a dfheudas bhith air a mheaſa' mor; ach ann firinn, gairmea' ſe e fein, mar ſheirbheaſach gan fheam; mar deir an fhirinn, ag 'ra; an uair do ni ſibh gach aon ni, a dh aithne dhuibh, abaireibh, ni bheil annaine, ach ſeirbheaſaich neo-tharbhach; ann ſin feudae' ſe bhith go deimhin, bochd agus lom-nochd ann ſpiorad, agus a ra' maille ris an Fhaidhe: tha mi m' aonar agus bochd. Ach cha' n 'eil aon neach na's beartaiche, no na's comaſaſche, no aon neach na's ſaoire na eiſean, d'an aithne e fein fhagail agus gach aon ni eile, agus d'an aithne e fein ſhuidheacha' ſan aite is iſe.

## C A I B. XII.

### *Air Slighe Rioghail Chrain-cheuſai'.*

MEASAR le iomad neach, gur cruaidhe an ra' ſo; diult thu fein, tog do chran-ceuſai', agus lean Ioſa. Ach bithi' ſe moran na's cruaidhe am focul deireanach ud chluintin. Imeicheibh uam, ſibh ſe a 'ta malluichte gu teine ſiorrui'. Oir iadſan anois a 'ta cluintin go toileach, agus a 'ta leantuin briathair an chrain-cheuſai'; ann ſin ni gabh iad eagal a' cluintin an damnai' ſhiorrui'. Bithi' cothar na crois ann neamh, an uair thig an Tighearna chum breathanais. Ann ſin thig iadſan uile gu Crioſd am Breathamh, le mor earbs, a bha na ſeirbheaſaich do'n chrois, agus a chochruthaich iad fein 'ſam bheatha ris an chran-cheuſai'.

Co uime air an abhar ſin, ata ſiamh ort do chran-ceuſai' thogail ort, a 'ta treorucha' ionſui' rioghachd? 'San chrois tha ſlainte, 'ſan chrois tha beatha, 'ſan chrois tha tearmun o gach mamhaid, 'ſan chrois tha dortaſteach na milſeachd neamhail, 'ſan chrois tha neart na inntin, 'ſan chrois tha gairdeachas an ſpioraid, 'ſan chrois tha airde na ſubhailce, 'ſan chrois tha iomlanachd na naomhachd. Cha 'n 'eil ſlainte an anaim, no earbs na beathai ſhiorrui', ach anns an chrois. Tog ſuas air an abhar ſin do chran-ceuſai', agus lean Ioſa; agus theid thu ionſui' na beathai mhairreanaich. Tha eiſean air dol romhad ag giulana' a chrain-cheuſai' ſe, agus bhaſaich e air chran-cheuſai' air do ſhon ſa; chum agus gu giulanae' tuſa fos do chran-ceuſai' ſe, agus gu'm bu gradh leat baſacha' air chran-cheuſai'. Do bhri, ma bhaſaicheas tu maille ris, gu bith thu beo mar an ceudna cuid ris; agus ma 'ſe gu bheil thu do chompanach peanais aige, bithi' tu do chophairteich de ghloir ſe mar an ceudna.

Feuch! anns an chran-cheuſai' tha t iomlan ag ſeaſamh, agus ann baſacha' dhuit fein, tha t iomlan ag laidhea', agus ni bheil ſlighe air bith eile chum beatha, agus fois fhireanach o'n leath-ſtigh, ach amhain ſlighe na crois naoimh, agus ann ſmachdacha' lathail an chuirp. Imeich far an aill leat, iarr gach ni air bith is mian leat, agus ni faith thu ſlighe na's airde ſhuas, no ceim na's tearuinte am bhos, na tha ſlighe na crois naoimh. Suidheich agus orduich gach uile ni, mar is maith leat, agus mar ſhaoileas tu, is fearr thig ruit, agus ni faith thu mach; ach ni eigin do ghna, is eigin dhuit fhulana' go deonach no dhaineoin; agus mar ſin, gheabh thu do ghna an chrois. Oir mothaichi' tu an dara cuid,

cuid, pian anns an chorp, no fulanai' tu triobloid fprioraid 'fan anam.

Air uairean fagar thu le Dia, air uairean craghar thu le do choimhearfnach, agus an tuille air fin ; bithi' tu go tric mar chragh-geur dhuit fein ; agus ni mo is urra' dhuit, bhith air do fhaora' no air d' aotromacha' le aon folas no leigheas air bith : ach is eigin dhuit fulana' go fad agus is aill le Dia. Oir is i toil Dhea, gu'n ionfaichea' tu triobloid gan folas fhulana', chum agus, gu geillea' tu dha go iomlan, agus gu'm fafai' tu na b'irifealaiche o thriobloid : Ni mothaich duine air bith fulanas Chriofd, go beothail ris an neach fin, d' an tachair an famhal ceudna fhulana'. Air an abhar fin, tha chrois deas do ghna, agus tha i featha' ort anns gach aite. Cia b'e air bith aite gus an teich thu ; cha'n urra' dhuit a feachna' fa ; ciod air bith aite gus an tig thu, tha thu'g a' d' imereacha' fein maille ruit fein, agus do ghna gheabh thu thu fein. Tionda' thu fein amuigh, tionda' thu fein annad fein, agus gheabh thu crois anns na nitheibh fo uile : agus is eigin dhuit anns gach uile aite foighidin ghlaca', ma's aill leat fiochainte bhith agad, o'n taobh-ftigh, agus an crun mairreanach thoiltin dhuit fein.

Ma ghiulanas tu an cran-ceufai' go toileach, giulanai' agus treoruichi' fe thu chum na crioch thogairte, eadhon, far an tig crioch air fulanas ; ghe nach tig e ann fo air. Ma ghiulanas tu chrois dhaineoin, ni thu eullach dhuit fein, agus antromaichi' fi thu na's moa, agus ghidhea' is eigin dhuit a fulana'. Ma chuireas tu dhiot aon chrois, gan teagamh air bith, gheabh thu te eile, agus theagamh moran na's truime. Bheil thu creidfin gu'n feachain thufa, an ni nach b'urra' do dhuine bafmhor air bith dol thaireis air ? Co neach do na

Naoimh bha riamh 'ſan t ſaoghal gan a chrois, agus a thriobloid? Oir ni robh Ioſa Crioſd ar Tighearna aon uair do bheatha ſa, gan chragh-fulanais; nach b'eigin do Chrioſd (deir an t Soiſgeul) na nithe ſo fhulana' agus dol aſteach d'a ghloir ſe. Agus ciod e doigh, air an iarr thuſa ſlighe eile; ach an ſlighe rioghail ſo, an ni ſe, ſlighe na crois naoimh?

Bu chrois agus martaireachd beatha uile Chrioſd: agus am bheil thuſa 'g iarra' ſioth, agus aoibhneas dhuit fein? Tha thu dol am mearachd, tha thu dol mearachd, ma dh iarras tu ni air bith eile, ach triobloidean fhulana'; chion gu bheil am bheatha bhaſmhor ſo uile lan do thruaidheibh, agus cuairteichte le croiſeibh. Agus mar is airde theid neach air adhairt 'na thriall ſa, mar ſin is truime go minic bhitheas na croiſean air an tachairt riu; do bhri gu'm fas cragh a fhogair ſe, ann ciomeas ri ghradh ſa.

Ghidhea' ni bheil an duine ſo, a'ta mar ſo, air iomad achd air a chragha', gan bheagan ſolais; chion gur aithne dha, an tora' mor a'ta teachd amach dha, tre giulana' a chrios ſe; oir an uair tha ſe go toileach ag geillea' di, iompaichir eullach uile na triobloid, chum duil chinteach an t ſolais dhiadhai'. Agus mhead 'ſ a chumar an fheoil ann iochdar tre cragh, mar is moa le ſin neurtuichir an ſpiorad le gras o'n leath-ſteach. Agus air uairean coſurtuichear e go anabar, le tlas na triobloid agus eaſ-cairdeas, tre gradh bhith co-chumta ri crois Chrioſd, ionnas agus nach b'aill leis bhith gan chragh eigin agus triobloid: do bhri gu bheil an leathaid ſo do neach 'g a chreidſin fein, bhith na's taitneiche do Dhia; mar as moa bhitheas e comaſach, an tuille, agus nithe na's truime ghiulana' airſon Dea. Ach cha'n e ſo neart an duine, ach gras Chrioſd a'ta comaſach,

ſach, agus ag deanamh na uraid 'ſan fheoil lag: ionnas, agus an ni d'am bheil fuath aice, agus o bheil i teichea' go nadarail, gu gabh ſi nois ſo laimh, agus ſos gradh thoirt dha le durachdachd ſpioraid.

Cha'n 'eil e reir toil an duine an chrois imereacha', gradh thoirt do'n chrois, an corp ſmachdacha' agus thoirt fo gheillea', teichea' o onoireibh, na tairean ghiulana' go deonach, mi-mheas dheanamh air fein, ionnas agus gu b'aill leis e fein, bhith air a tharchuiſ-neacha': gach uile amharra fhulana', gach call ghiulana', agus gan ni ſoirbheis mhiannacha' 'ſan t ſaoghal ſo. Ach ma ſheallas tu ort fein, ni 'n urra' dhuit, dhiot fein dad do ſo dheanamh. Ach ma dh earbas tu 'ſan Tighearna, bheirir comas dhuit o neamh, agus cuirir fo do ſmachd araon an ſaoghal agus an fheoil. Agus ni mo ghabhas tu eagal as do namhaid an Diabh-ol; ma 'ſe agus gu'm bith thu armaichte le creideamh, agus cotharuichte le crois Chrioſd.

Uime ſin, cuir thu fein, mar ſheirbheaſach math agus fireanach Chrioſd, chum cran-ceuſai' do Thigh-earna ſa ghiulana' go ſearoil, an ti cheuſa' tre gradh dhuit ſe. Deaſaich thu fein chum moran amharran, agus ioma nithe neo-ghaoraſach dhuit ghiulana' 'ſam bheatha thrua' ſo. Oir air an doigh ſo fein, bithi' do chor, ciod air bith aite 'ſam bith thu; agus 'ſan mar ſo go deimhin gheabh thu e, cia b' e air bith aite 'ſan foluich thu thu fein. Is eigin d'an chuis bhith mar ſo, agus ni bheil leigheas air triobloid, agus cragh nan olc ſheachna', ach amhain gu 'm bith thu 'g an fulana' le foighidin. Oil cupan an Tighearna go togarach, ma's mian leat bhith 'na do charaid dha, agus pairt bhith agad maille ris. Fag na ſolaſan aige Dia, chum gu deanae' ſe riuſan mar is fearr a thoileicheas ſin e. Ach

thuſa

thusa go deimhin, suidheich thu fein chum amharran fhulana', agus meas iad mar sholasan mor; do bhri, nach 'eil fulanasa na aimsir so, coifhiuntach chum na gloir re thighin thoiltin; eadhon, ghe gu'm b' urra' dhuit an t iomlan ghiulana'.

An uair thig thu am fad so, agus gu'm bheil an trioblaid cubhrui' dhuit, agus mileis airson Chriosd, saoil ann sin, gu bheil an gnothach go ceart agad; chion gu 'n tuair thu pharais air thalamh. Co fad agus ata, bhith ag fulana' trom dhuit, agus ata thu 'g iarra' teichea' uaidhe, co fad sin bhitheas do ghnothach go olc agad, agus leanas an t amharr thu, o 'm bheil thu teichea' anns gach uile aite.

Ma shnidheicheas tu thu fein, chum an ni bu choir dhuit, 'se sin chum fulana' agus basacha' dhuit fein, bithi' chuis go grad na's fearr agad, agus gheabh thu sio-chainte. Sea', ghe gu'n togar thu suas gus an treas neamh maille ri Pol, cha 'n 'eil thu le sin, ann dion o gach amharr fhulana'. Oir nochdai' mise dha (deir se Iosa) cia mead na nithe a 's eigin da fhulana' air sga m' ainmse. Uime sin, 'se bhith fulana' a 'ta featha' ort, ma's toigh leat Iosa, agus ma 's toil leat seirbheas bith-bhuan dheanamh dha.

Gu 'n tuga Dia dhuit, gu bithea' tu toilteneach air beagan fhulana' air sga ainm Iosa; cia mead an gloir bhithea' seatha ortsa; cia mor an gairdeachas bhithea' ann sin, do Naoimh uile Dhea, agus cia mor an togail suas, bhithea' ann do d' choimhearsnach? Tha gach uile neach ag molla' na foighidin, ach mo thruaidhe! cia tearc ata iad, leis am mian bhith ag fulana'? Gan amharas bu choir dhuit bhith lan toileichte beagan fhulana' air sga Chriosd, an uair is ro lionor iad a' ta fulana' nithe moran na 's truime airson an t saoghail.

Is

Is aithne dhuit gan teagamh, gur eigin dhuit bheatha bhafmhor chaithea' ann fo. Agus mar a's moa bhaf-aicheas neach dha fein, mar a 's moa thoifeicheas e air bhith beo do Dhia. Cha 'n 'eil aon neach iomchui' air nitheibh neamhail thuigfin, mar do chuir fe e fein fo fmachd, amharra ghiulana' airfon Chriofd. Cha 'n 'eil ni na 's taitneiche do Dhia, no ni na 's fallaine dhuit fein fan t faoghal fo, na bhith ag fulana' go toileach air fga Chriofd. Agus na bithea' fe re thaogha' dhuit, bu choir dhuit mhiannacha' na b' fhearr croifean fhulana' airfon Chriofd, na bhith air d' athnuathacha' le folafaibh; bhri gu 'm bithea' tu na bu choflaiche ri Criofd, agus na bu mhoa reir dreach nan Naomh. Oir cha 'n 'eil ar toilteneas fa, agus fas ar fdaid fe, ag feafamh ann moran fhuaimhneafa, agus folafan; ach na 's tocha, ann giulana' thriobloidean agus antromacha mor.

Go deimhin, na bithea' ni air bith eile ann, na b' fhearr agus na b' fheamaiche chum daoine, na fulanas: nochda' Criofd fin gan teagamh, araon le fhocul agus eifeamlair fe. Oir ata Criofd go foilleir 'g earala' air a luchd-leanmhuin fein, agus a dheifciobuileibh, agus air gach uile neach d' am mian eifean leantuin, chum giulana' na crois, ag ra'; ma 's aill le neach air bith teachd a m' dheidh fe, aich-fheuna' fe e fein, agus toga' e chran-cheufai' gach la, agus leana' e mife. Ionnas agus, air dhuinne gach uile leabha' agus ranfucha' mach dheanamh; gu b' e fo codhuna deireanach; gur an tre ioma triobloid, is eigin duinne dol afteach gu rioghachd Dea. (Deir an t Apftol Pol.)

CRIOCH AN DARA LEABHAIR.

# LEANMHUIN CHRIOSD.

## LEABHAR III.

### CAIB. I.

*Air Labhairt Chriosd o Leath-asteach.*

CLUINEAM, ciod a'ta Tighearna Dia ag labhara', annam. Is beannaichte an t anam a 'ta cluintin an Tighearna annsa; agus tha gabhail focuil an t solais o bheul sa. Is beannaichte na cluasan a 'ta gabhail cuislean an fhir-chogair dhiadhai', agus noch 'eil ag toirt dad an aire do chograibh an t saoghail so; sona na cluasan go deimhin a 'ta g eisdeachd na firinn fein ag teagasga' o 'n leath-steach, agus nach 'eil toirt cluas do 'n ghu' fhuaimneach o taobh-amuigh.

Is beannaichte na suilean sin a 'ta duinte do na nitheibh amach, agus a'ta faicileach air na nitheibh a-steach. Is beannaichte iadsan, a lear-thuigeas na nithe o'n leath-steach, agus a ni dicheall 'g an deasacha' fein' an tuille is an tuille tre cleachdan lathail, chum rigsin air na diamhaireibh neamhail. Is beannaichte iadsan, a 'ta sirea' go dian, an aire iomlan bhith air Dia, agus a 'ta 'g an rusga' fein de gach baca saoghalta. Thug an aire air so, o m' anam! agus duin dorsan d' fheol-mhorachd sa; chum agus gu feud thu chluintin, ciod a 'ta Tighearna do Dhia ag ra' annad.

'Se

'Se ſo a deir do ghaolach ſa; Is miſe do ſhlainte, do ſhio-chainte, agus do bheatha ſa. Cum thu fein maille rium, agus gheabh thu ſio-chainte. Leig dhiot na nithe aimſireal, agus iarr na nithe ſiorrui': ciod iad na nithe aimſireal uile, ach gealgoireachd? Agus ciod am feam a ni gach ni cruthaichte dhuit, ma 'ſe gu treigear thu leis an Chruthadair. Tilig dhiot uime ſin, gach ni talmhui, agus dean thu fein taitneach, agus fireanach do d' Chruthadair ſe, chum agus gur urra' dhuit, fior ſhonas thuigſin go maith.

## C A I B. II.

*Air ciod, a'ta 'n Fhirinn ag Labhara' Annaine gan Fharum Bhriathran.*

LABHAIR o Thighearna! chion gu bheil d'oglaoch ag cluintin. Is miſe do ſheirbheaſach, thoir dhamh tuigſe; chum gu gabhuin eolas air do ſtatuineibh ſe (no, d'fhiannuiſeibhſe), aom mo chridhe chum briathran do bheoil. Srutha' do chiante mar bhla. Do labhair cloine Iſrael o ſhean ri Maoiſe; ag ra'; Labhair thuſa riunn ſa, agus cluini' ſinne. Na labhairea' an Tighearna riunn, air eagal gu baſaich ſinn. Cha'n ann mar ſo, Thighearna, cha 'n ann mar ſo ata mi guidhea', ach ann aite ſin, grioſam ort go durachdach, agus go iriſeal, maille ris an Fhaidhe Samuel (ag ra): Labhair Thighearna, do bhri, gu bheil d' ſheirbheaſach ag cluintin. Na labhairea' Maoiſe, no aon air bith-do na Faidheibh riumſa, ach gu'm b' fhearr, gu'n labhairea' tuſa Thighearna Dhia, deachdoir, agus foilſeachoir nan uile Fhaidhean: oir tha e lan comaſach dhuit ſe, as an eagmhais ſe, miſe theagaſga' go maith; ach cha'n urra' dhoibh ſe, feam air bith dheanamh dhamh, as d' eagmhais ſe.

Feudae' ſiad go deimhin, fuaim chuir leis na foculaibh, ach ni toir iad an ſpiorad. Labhairi' ſiad go deas, ach, air dhuit bhith do thoſd, cha las iad an cridhe. Bheir iad am marmhlitir ſeachad, ach ata thuſa ag foſgala' na tuigſin : tha iad ag innſea' na diamhairean, ach ata thuſa foſgala' ciall nan nithe cotharaichte ſin : tha iad ag innſea' na h aitheantan, ach is tuſa bheir neart chum an coimhead ſa : tha iad ag taiſbeana 'an t ſlighe; ach is tuſa tha toirt comas chum gluaſa' air : tha iadſan amhain re ſaothair o 'n leath-amuigh, ach is tuſa, tha teagaſga' agus ag ſoilleireacha' nan cridheacha' : tha iadſan o 'n leath-mach ag uiſgeacha', ach is tuſa tha tabhairt an teachd-amach : tha iad ag glaothaich le briathraibh, ach is tuſa tha tabhairt tuigſe do 'n eiſdeachd.

Air an abhar ſin, na labhairea' Maoiſe riumſa, ach thuſa, o Thighearna mo Dhia ſa an fhirinn ſhiorrui'! air eagal gu'm baſaich mi, agus gu feuchar mi gan tora' : ma 'ſe agus nach bith mi, ach amhain air mo chomhairleacha' o'n leath-amuigh ; agus ni 'n ann air mo laſa' o'n taobh-ſtigh ; air eagal gu'm bith am focul a chuala mi, agus nach do choilion mi, a b' aithne dhamh, agus nach do ghradhaich mi, a chreid mi, agus nach do choimhead mi, chum breathanais dhamhſa. Air an abhar ſin, labhair o Thighearna ! do bhri gu bheil do ſheirbheaſach ag cluintin ; oir is 'ſan agad ſa tha briathra na beathai ſhiorrui'. Labhair rium, chum ſolas eigin do m' anam ſa, agus gu leaſacha' mo bheathai ſe uile ; agus dhuit ſe, chum molla' agus gloir, agus chum urram bith-bhuan.

CAIB. III.

## C A I B. III.

*Gu bheil Focuil Dea re 'm bhith air an eisdeachd maille ri Irisealachd; agus gur lionor Iadsan nach 'eil 'g an co'-romacha' sa.*

EISD mo bhriathairean, mhic, briathairean ro mhileis, a'ta dol go fad thaireis air ionsacha' uile nam Mian-eolasoir agus daoine glioc an 't saoghail. 'Se spiorad agus beatha mo bhriathran sa, agus ni 'm bheil iad, re bhith air am measa' tre tuigsin an duine. Ni robh iad air an tarruinea' chum tlachd diamhaoin, ach gu bhith air an eisdeachd ann ciuineas, agus air an gabhail le gach irisealachd, agus mor ghradh.

Agus thuairt mise, gur beannaichte an duine a dh ionsaicheas tu o Thighearna! agus d' an teagaisg thu do lagh; chum agus gu 'n tugae' tu dha socair, o na lath-aibh olc, agus gu 'm bithea' se 'na aonranach air an talamh.

Theagaisg mise, deir an Tighearna, na Faidhean o thoiseach, agus gus so, ni bheil mis' ag sgurachd labh-ara' ris gach aon. Ach ata moran sluaigh bothar do 'm ghuth, agus cruai' ann cridhe. Is aill leis chuid is moa dhiu, an saoghal eisdeachd na 's toileichte na Dia: is usa leo na 's luaidhe mian am feola fein leantuin, na gean-math Dhea. Tha 'n saoghal ag gealtuin nithe aim-sireal agus beag, agus deanar seirbheas dha le dian-thogar; tha Mise gealtuin na nithe ro ard agus mairreanach, agus ni gluaisear cridhe nan daoine. Co neach a'ta re fhao-tuin, ag deanamh seirbheas, agus umhalachd dhamh sa 'sna nitheibh so uile, leis an churam mhor sin, leis an deanar e do 'n t saoghal, agus do thighearnaibh se? Bithea' naire ort shidoin, deir am mhuir. Agus ma dh

iarras tu an t abhar, cluin carson. Airson beolaint, bheag, is fad an slighe a ruithear; airson na beathai shuthuin, is gann thogar cos le moran aon uair o 'n talamh. Sirear cosain shuarach, agus iomad uair airson aon phighin, nitear tuasaid narach; agus airson gealla beag agus rud faoine, ni gabhar eagal trom-shaothair dheanamh re oiche is la.

Ach, mo thruaidhe! ni 'n aill leo an 't shaothair is lugha ghabhail fo laimh, airson mhaith neo-chaochlaideich, airson tuais do-labhairte, airson an onoir is airde, agus an gloir gan chrioch. Uime sin, bithea' naire ort sheirbheasaich leisg, a'ta go grad air gearan dheanamh, air faicin dhuit, gu bheil iadsan eile na 's deise, chum saothair dheanamh na 's luaidhe gu bas, na thu thusa chum na beathai. Tha tuille gairdeachais ortsa ann deidh na diamhaoineis, na 'ta ortsa ann deidh na firinn. Go deimhin tha iadsan air uairean, air am mealla 'n an dochas: ach cha mheall mo gheall sa neach air bith, ni moa chuireas mi air falbh fallamh an neach a'ta 'g earbsa' annam; An ni gheall mise, bheir mi seachad e; an ni thuairt mise, coilionai' mi e; ma 'se agus gu fan neach air bith fireanach, gus an chrioch ann mo ghradh sa. Gur mise fear-duais nan uile mhath, agus dearbhoir laidir nan daoine crabhach uile.

Sgriobh mo bhriathairean ann do chridhe, agus smuaineich orra go dicheallach. Oir bithi' siad ro fheamail dhuit ann am na buairei'; oir an ni nach 'eil thu tuigsin; ann uair a'ta thu leabha', gabhai' tu eolas air, ann la na fiosrachai'. Is gnathach leam air da sheol, mo dhream thaoite se fheuchuin, eadhon le buairea' agus le solas. Agus leabham da theagasg dhoibh, gach uile la; aon diu, chum cronnacha' an uile, an aon 'eil chum earala' gu meadachd nan subhailce. An ti aige 'm bheil mo

bhriathran

bhriathran ſa, agus a'ta deanamh tair orra : tha ni ſin aige, a bheir breathanas airſe, 'ſan la dheireanach.

*Urnuidh, chum Gras an Chraibh iarra'.*

O THIGHEARNA mo Dhia! is tu m' uile mhath; agus creud e miſe, gu bithea' chridhe agam labhairt ruit. Is miſe d' oglaoch ro bhochd, agus an cnuimh beag ſuarach, moran na's truaidhe agus na's tarchuiſneiche, na na's aithne' dhamh, agus na bheil chridhe agam a ra'. Ach ghidhea', Thighearna! cuimhneich, gur neo-ni mi, nach 'eil dad agam, agus nach urra' dhamh ni air bith dheanamh. Is tuſa amhain ata math, ceart, agus naomh; is tu, is urra' gach ni dheanamh, is tu tha toirt gach ni, is tu tha liona' gach uile, ag fagail am pheacoir 'na aonar fallamh. Cuimhneich air do threocaireibh caomhſa, agus lion mo chridhe le do ghras, thuſa leis nach aill d' oibre bhith fallamh.

Cia-mar is urra' mi, mi fein ghiulana' 'ſam bheatha aineiſeach ſo, mar cofurtaich do threocair agus do gras mi? Na atharraich do ghnuis ſe uam; na cuir ſinea' na's faide ann d' fhioſrachd, na tarruin do chofurtachd ſa, air eagal gu fas m' anam ſa, amhuil mar fhonn gan uiſge dhuit. O Thighearna, teagaiſg dhamh do thoilſe dheanamh: teagaiſg dhamh mo bheatha ſa chaithea' ann do lathair go fiuntach agus iriſeal: bhri gur tu mo ghliocas, d' an aithne mi ann firinn: agus b' aithne dhuit mi, ma's d' rinnear an ſaoghal, agus ma's d' ruga' mi fein ſan t ſaoghal.

CAIB. IV.

## CAIB. IV.

*Gur coir dhuinne imeachd ann Firinn agus Irifeulachd.*

IMEICH ann mo larhair mhic, ann firinn, agus iarr mife do ghna ann neo-gheilg do chridhe. An ti 'ta 'g imeachd ann mo lathair ann firinn, dionar e o na tachairteibh olc, agus faorai' 'n fhirinn e o mhealtoireibh, agus cul-chainte nan daoi'. Ma 'fe gu'n faor an fhirinn thu; bithi' tu faor do rirea', agus ni gabh thu fuim de bhriathran faoine nan daoine. O Thighearna! tha fo fior, mar ata thu 'g ra'; amhuil fin, guidheam ort, bithea' fe deanta dhamh fa'. Teagafgae' d' fhirinn mi, coimheadae' 'n fhirinn fin mi, agus cleathae' fi mi, gus an tig mi gu crioch fhona. Saora' an fhirinn cheudna mi o gach uile togar olc, agus gaol aincneafta, agus imeichi' mi maille ruit ann fuafgal mor chridhe.

Teagaifgi' mife (deirfe 'n fhirinn) dhuit fe na nithe 'ta ceart, agus taitneach ann m' fhianuis fe. Seall air do pheacaibh fe le mio-thoileachas mor, agus trom mhulad; agus na meas go brach, gur ni air bith thu, airfon do dheagh ghniomharaibh fe. Go deimhin is peacoir thu, a'ta ceangailte agus buailteach le iomad droch-fhulan. Dhiot fein tha thu finea' do ghna chum neo-ni; is grad tha thu tuiteam, is grad bhuadhaichir thu, is grad bhuairir thu, agus is grad leighear thu. Ni bheil ni air bhith agad chum gloir dheanamh as, ach iomad ni, leis an coir dhuit thu fein dheanamh fuarach: oir tha thu, na 's laige go mor na 's urra' dhuit thuigfin.

Na faicear leat mor, aon ni air bith, do dheanar leat. Na meafar leat, ni air bith mor, ni air bith

luach-

luach-mhor, ni air bith iongantach, ni air bith toilteneach air clin, ni air bith ard, ni air bith go deimhin re mholla' no re mhiannacha'; ach an ni a'ta ſiorrui'. Bithea' 'n fhirinn ſhiorrui' taitneach dhuit, os-chion gach aon ni; agus bithea' do ſhuarachas fein do ghna mio-thaitneach dhuit. Na gabh eagal as ni air bith go mor, na cronnaich, agus na gabh oilt a ni air bith go mor, is as do pheacaibh, agus d' olcaibh fein; an ni bu choir, bhith na bu mhio-thaitneiche dhuit; na call gach aon ni. Tha cuid, gan amharas, nach 'eil 'g imeachd ann mo lathair ſe dh aon ghnothach, ach a'ta air an treorucha' le 'n gean-fhioſrach arai' fein agus an uabhar, ag togara' mo dhiamhairean thuigſin, agus eolas ghabhail air nitheibh ard Dhea, 'g an dio-chuimhneacha' fein agus an ſlainte. Is minic tha iadſan ag tuiteam, air ſon an uabhair, agus an gean-fhioſraich, ann mor bhuaireibh agus peacaibh, air dhamh ſa, bhith 'nan aghai ſe.

Bithea' eagal ort as breathanas Dea agus gabh oilt as corruich an uile chumhachdaich; na dean ranſach ann obair an ti is airde, ach ſir amach do eaſaonta-ſa fein, agus cia mead anns na pheaccaich thu, agus cia lionnor na nithe dhearmad thu. Tha cuid dhaoine giulana' crabh amhain 'n an leabhraicheibh, cuid ann iomhaigheibh agus cuid eile ann cotharaibh, agus ann ſioghoireibh; cuid eile, aige 'm bheil miſe 'n am beul, ach beag 'n an cridhe ſe. Tha luchd eile ann, a'ta air an ſoilleireacha' 'n an tuigſe agus air an glana' 'n an tograibh ſe, a'ta tarruin an anail do ghna, ann deidh nan nithe neamhail, agus mio-thoileichte air na nitheibh tal-mhui' chluintin, agus a'ta fo bhron le bhith fo ſmachd do imerteaſaibh na beathai ſo, no'n naduir, agus tha iad-ſan ag mothacha', ciod ata ſpiorad na firinn ag ra' riu.

Chion

Chion gu bheil e 'g an teagafga' fa, tair dheanamh air na nitheibh talmhui', agus gradh thoirt do na nitheibh neamhail; dearmad dheanamh air an t faoghal, agus flathanas mhiannacha' gach uile la, agus oiche.

## CAIB. V.

*Air Tora' Iongantach an Ghraidh Dhiadhai'.*

BEANNACHAM thu o Athair neamhail, Athair mo Thighearna Iofa Chriofd, chion gu'n do deonaich thu bhith ag cuimhneacha' ormfa', a'ta 'n am thruadhan bochd! O Athair nan trocair, agus Dhea gach uile folais, bheiream buidheachas dhuit, a'ta air uairean 'g am' anuadhacha' le folas, a'ta mio-thoiltencach air cofurtachd air bith! Beannacham thu do ghna agus bheiream gloir dhuit fos, maille ri d'aon Mhac ginte fein, agus an Spiorad Naomh an Cofurtoir, gu faoghal nan faoghal. O Thighearna Dhea! mo ghraidheor naomhfa, 'n uair thig thu gu mo chridhe, ni gach ni taobh-ftigh dhim luaghairdeachas. Is tu mo gloir agus aoibhneas mo chridhe. Is tu m' earbs, agus mo dhion ann la mo thriobloid fe,

Ach chion gu bheil mi fofd lag ann gradh, agus ann fubhailce neo-iomlan: le fin tha mor fheam agam air mo neartucha', agus air mo chofurtacha' leatfan: air an abhar fin, fiofraich mi go tric, agus ionfaich dhamh d' fholum naomh; faor mi o m' fhulanaibh olc fa, agus flanaich mo chridhe o gach uile togar aincneafta, chum air dhamh bhith flanaichte ann cridhe, agus air mo ghlana' go maith, gu'n deanar mi iomchui' chum bhith ag gradhacha', laidir chum bhith foighidineach, feafmhach chum bhith buanach.

Is

Is luach-mhor an ni an gradh, is mor am math e gan amharas, a'ta 'mhain ag deanamh gach ni aotrom a'ta trom, ag agus giulana' maraon gach ni neo-ionnan do cheille. Oir tha e giulana' na eullaich gan antromachd; agus ag deanamh gach ni ſearbh, araon mileis agus ſo-bhlaſta. Tha gradh Ioſa uaſal agus onorach ag ſpara' chum mor oibre dheanamh, agus ag duſga' do ghna chum miannacha' nan nithe is iomlaine. Is aill leis an ghradh bhith 'n uachdar, agus neo-cheangailte ri ni air bith ioſal. Is mian leis an ghradh bhith ſaor, agus 'n a choigreach air gach ni talmhui, air eagal gu'm bacar a beachd o'n leath-ſteach, air eagal gu fulanai' ſe dha fein dol fo cheangalaibh tre gaorras air bith aimſi-real, no tuiteam ſios fo challaibh. Cha'n' eil ni na's milſe, ni na's laidire, ni na's airde, ni na's farſaine, ni na's aoibhneiche, ni na's gloine, no ni na's fearr air neamh, no air thalamh na gradh: do bhri gu ginear an gradh o Dhia; ach ni 'n urra' dha tamh ghabhail air ni cruthaichte air bith, ach ann Dia 'mhain.

'Tha 'm fear-gaoil ag itealacha', ag ruithea', agus rè gairdeachas; tha e fuaſgailte agus ni cumar e; bheir e t iomlan ſeachad airſon an iomlain, agus tha t iomlan aige 'ſan iomlan; bhri gu bheil e gabhail tamh 'ſan ard mhath thar gach ni, o bheil gach math ag tighin agus ag ſrutha'. Ni ſeall e air na ſochaireibh, ach tiondai' ſe e fein ionſui' an fhir-thabhairt' oſcion gach ni. Ni 'n aithne do ghradh go minic tomhas air bith, ach la-ſai' ſe ſuas oſcion gach tomhas; cha mhothaich an gradh eullach, cha mheas e ſaothair air bith; ach b'aill leis tuille dheanamh, na's urra' dha; cha dean e gearan ma dho-dheanatas, chion gu'n ſaoilear leis gach uile ni bhith comaſach agus ſo-dheanta dha. Uime ſin, tha e comaſach chum gach ni, agus tha e deanamh,

agus ag toirt moran gu crioch ; far nach 'eil am feargaoil ag fanacha' na laidhea' ſios.

Tha 'n gradh re fairea', agus ag cadala', ni cadal da, air ſgiothacha', ni ſgiothachar e, air a theannacha' ni teannachar e : ach mar laſair bheo agus mar chaineal air theine, direichi' ſe ſuas, agus go dionach theid e troimhe gach ni. Cia b'e ſam bith aige bheil gradh, is aithne dha ciod a'ta ghuth ſa ag glaothaich. 'Se glaoth ard ann cluaſaibh Dhea tlas laſta 'n anaim, a deir : mo Dhia, mo graidheor, is tu m' iomlan, agus is leatſa miſe go iomlan.

Meadaich mi ann gradh, chum agus gu'n ionſaichin bhlaſa' le beul a chridhe o'n leath-ſteach, cia mileis a'ta e, bhith ag gradhacha' agus ag leagha' agus ag ſnamha' ſan ghradh. Bithim air mo chumail le gradh, dol thaireis orm tre teaſmhorachd agus iongantas. Seineam oran graidh, leanaem thuſa mo ghaolach chum an airde, caillea' m' anam e fein 'na do mholla, re mor aoibhneas ann gradh ; tugaem gradh dhuit na's moa na dhamh fein, agus dhamh fein, airſon do ſga ſa, agus do gach aon annad, aige bheil do rirea' gradh dhuit, mar a'ta lagh ghraidh ag foilſeacha' uaidhe agus ag aithne.

Tha 'n gradh luath, fireanach, crabhach taitneach agus tlachd-mhor ; laidir, foighidineach, dileas, glioc, fad-fhulanach, agus fearoil, gan bhith 'g a iarra' fein am feaſd : oir far am bheil neach air bith 'g a ſhirea' fein, ann ſin, tha e tuiteam o ghradh. Tha 'n gradh faicileach, iriſeal agus tre-dhireach, gan bhith min no aotrom, neo-ſhuidheichte air nitheibh diamhaoin ; ach tha e meaſarrach, geamnui', ſeaſmhach, ſamhach, ag cumail coimhead air na ceadfathaibh uile. Tha 'n gradh fo ſmachd, umhal do uachdaranaibh, ſuarach

agus

agus fo thair aige fein, crabhach agus taingeolach do Dhia, ag earbſa', agus ag cuirea' a dhochas do ghna annſa, eadhon an uair 'ſnach 'eil Dia toirt blas a chubhruidheachd dha, bhri nach tigear beo ann gradh gan bhron eigin agus piana.

An ti nach 'eil deas chum gach ni fhulana', agus chum ſeaſamh ri toil an fhir-ghaoil, cha 'n fhiu e gu gairmear graidhcor dhe, Is eigin do'n fhear-ghaoil gach ni cruaidh agus ſearbh ghlaca fo laimh go toileach, air ſga 'n fhir-ghaoil; agus gan e fein fhulana' claona' uaidhe go brach, airſon ni air bith tachairte, a 's urra' teachd 'ſan t ſlighe ann aghai' ſin.

## C A I B. VI.

*Air Dearbha' an Ghraidheor Fhireanaich.*

MHIC, cha'n 'eil thu fhaſda mar ghaidheor laidir glioc. C... Thighearna? Do bhri gu bheil thu tuiteam o'n ni ghlac thu fo laimh, airſon beagan doſhoirbhcas, agus gu bheil thu go ro gheanach ag iarra' ſolais. Tha 'n graidheor foghainteach ag ſeaſamh ann buaireibh, ni creid e comhairlean cealgach an namhaid. Mar a'ta mi 'g a thoileacha' ann 'ſna nitheibh aghor, ni mo, mhio-thoilaichcas mi e, 'n uair chuireas mi an t amharr uige.

Cha ſeall an graidheor eolach go mor air tiolaca an ghaolaich, agus ni ſe air gradh an fhir-thabhairt. Tha e toirt a ghean-math an tuille fanaire, na tha e meaſa' an luach; agus ag cuirea' ghraidheor oſcion a thiolachdan uile. Ni gabh an ghraidheor onorach tamh 'ſan tiolaca, ach annamſa os-chion gach tiolaca. Uime ſin ni bheil an t iomlan cailte, ghe nach mothaich thu air

uairean, na uraid do bheo-chrabh ma m' thimcheall ſa, agus ma thimcheall mo Naoimhſe; agus a b' aill leat bhith agad. 'Se 'n tlas math agus blaſta ſin a'ta thu mothacha' air uairean, tora' ghrais a'ta lathair, agus roibhlas eigin air do dhuthaich neamhailſe: cha choir mor earbs chuir air ſo; chion gu bheil e dol, is tighin. Ach cath dheanamh ann aghai' na droch-ghluaſan ag eireagh 'ſan anam, agus tair dheanmh air cograibh an Diabhoil, 'ſe ſin cothar na ſubhailce agus an toilteneas mhoir.

Uime ſin na leig le ſaoilſin air bith coigreach, do chuirea' fo bhuairea, ciod air bith ſtugh d'am bheil an rud a bheirear ann cogar dhuit. Seaſamh go duineal ris an ni chuir thu romhad, agus ri do run direach ri Dia. Ni mo is mealtoireachd e, gu bheil thu air uairean, air do chuirea' ann neal, agus air ball gu'm pillea' tu aris, chum aimideachd gnachaichte do chridhe fein. Oir tha thu na's tocha fulana' na nithe ſin ann aghai' do thoil ſe, na tha thu 'g an deanamh; agus go fada, agus tha ſiad mio-thoileichte dhuit, agus tha thu 'g an diulta', is moa an toilteneas, na call e.

Bithea' fios agad, gu bheil an ſean namhaid re uile dhicheall ſa, chum do mhian ſa gu math bhaca', agus chum do tharruin 'o gach uile gnathachd diadhai; eadhon o urram nan Naomh, o chuimhneachan crabach m' fhulanais ſe, o ath-ſmuainte feamail nan peacca, o choimhead air do chridhe arai' fein, agus o do run ſuidheichte, chum faſa' ann ſubhailce. Tha eiſean ag togail iomad ſmuainte olc dhuit, chum gu dean e ſgioth thu, agus gu cuir e eagal ort, agus gu'n ſmeid e thu o'n urnuidh agus an leabha' naomh. Tha ſe 'g oilteacha' as an aidmheal iriſeal, agus na b' urra' dha, bheirea' ſe ort an commanach leigeal dhiot. Na creid e, agus na

gabh

gabh ſuim dhe ; ghe gu chuirea' ſe a luban mealtach go tric ann do lathair. Cuir as a leath e, 'n uair chogaireas e dhuit nithe olc agus neo-ghlan ; agus abair ris, tur as a ſpiorad neo-ghlan ; bithea' naire ort dhaoidhear ſhalaich ; is eigin dhuit bhith ſalach do rirea'. a chuirea' leathaid ſo na m' chuaſaibh. Imeich uam mhealtoir is meaſa, ni bith cuid air bith agad annam ſa ; ach bithi' Ioſa maille rium, mar m' fhear-cath laidir, agus ſeaſai' tu fo naire ; is aill leam baſacha' agus gach piana fhulana' na geillea' leatſa. Bith do thoſd, agus cum do beul, ni cluin mi thu ni's mo ; ghe gu deanae' tu ſpairn gu dragh chuir orm go trice. 'Se 'n Tighearna mo ſhollus agus mo ſhlainte : co as ghabhas mi eagal ? ma 'ſe gu 'n eireich ſloigh le cheille m' aghai' ſe, ni failig mo chridhe mi. Se 'n Tighearna m' fhear-cuideich agus m' fhear-ſaorai'.

Cuir cath mar ſhaighdear math, agus ma thuiteas tu air uairean tre anmhunnachd ; eireich aris le tuille neirt na bh' agad' roi, 'g earba' ann mo gras ſa na 's pailte, agus gabh mor eagal roi tlachd agus uabhar, tre ſo is lionor iad a'ta air an tarruinea' gu mearachd, agus a'ta air uairean ag tuiteam ann doille, cha mhor do-leiſte : Bithea' tuiteam nan uaibheach ſo, a'ta gabhail orra fein go gorach ; mar dhion agus mar rabha dhuit ſe, chum do chumail do ghna iriſeal.

## C A I B. VII.

### *Air Folacha' an Ghrais ſo Choimhead na Iriſealachd.*

MHIC, tha e na's feamaile, agus na's dionaiche dhuit, gras an chraibh fholacha', na bhith air do thogail ſuas leis, na bhith ag labhara' moran ma thimcheall,

agus

agus fos na bhith g' a mhor mheasa': ach gu'm b' fhearr dhuit an tuille tair-dheanamh ort fein, agus eagal ghabhail as, mar ni nach fhiach thu fhaotuin. Cha choir cuideam mor chuirea' air an tlas so, a dfheudas caochla' go grad ionsui' ni eile. An t am a'ta gras agad, smuaineich cia bochd, agus truadh, is gnathach leat bhith gan ghras. Cha'n 'eil fas na beathai spioradalta go mor anns an ni so, 'n uair a'ta gras an t solais agad, agus thu e ann, 'n uair ghiulanas tu a dhiobairtse go irisealach, go foighidineach, agus le fein aich-'euna'; ionnas agus nach fas thu rag ann cleachda na urnuidh, nach leig thu dhiot go iomlan d' oibre eile uile, bu ghnathach leat dheanamh: ach gu deanae 'tu gach ni mar is fearr is urra' dhuit dheanamh, agus go toileach; co fad is thuigeas tu, rier do chomais; agus nach dio-chuimhneich thu go iomlan thu fein, airson tirimeachd no an-churam inntin a dfheudas tu mhothacha'.

Tha moran do shluagh ann, a'ta fasa' air ball araon mio-fhoighidineach, agus mi-fhireanach an uair nach soirbheichear leo, gach ni mar b'aill leo. Oir cha'n 'eil slighe 'n duine do ghna na chomas fein; ach buini' se do Dhia bhith ag buileacha' agus ag toirt solais, an uair is aill leis, agus mhead is aill leis, agus do'n ti 's aill leis, ceart mar thoileicheas e fein; agus gan dad tuille. Mhill cuid dhaoine gan aire, iad fein, tre abhar grais na diadhaichd, chion gu'm b'aill leo tuille dheanamh na bha nan comas. Gan bhith ag co-'tromacha' tomhais an laigse fein, ach na's tocha leanachd fonn mor an chridhe na's luaithe na breath an reasuin. Agus do bhri, gu'n do ghabh iad go dan fo laimh nithe na b' airde, na bha taitneach do Dhia; air an abhar sin, chaill iad go eallamh a ghras sa. Rinnear iad bochd, agus dfhagar iad 'nan truadhain, a rinn nead dhoibh fein air neamh,

chum

chum air dhoibh bhith air an irifealacha', agus air an deanamh bochd, gu'n ionfaich iad, gan bhith dol air itealach 'n an fgiathaibh fein; ach iad fein chuirea' fo dhion mo fgiatha fa. An dream a'ta og-ealainte agus aineolach air flighe an Tighearna, is furafda dfheudas iad bhith air am mealla', agus air an tiligea' fios bonn thar cean, mar fdiur iad iad fein le comhairle an luchd-ftuama.

Ach ma 'fe agus gur aill leo am breathanas fein leantuin na's luaithe, na creideas thoirt dhoibhfe eile a'ta na's fiofraiche na iad fein; bithi' an crioch ro chunnardach, ma 'fe agus nach mian leo, am beachda arai' fein leigeal dhiu. Oir is tearc dfhulaineas iadfan a'ta glioc nan fuileibh fein, bhith air an fdiura' go irifeal le luchd-eile. Is fearr eolas air beagan maille ri irifealachd, agus tuigfin lag, na ionmhafan mor an ionfachai' mar ri fein-thaitneas faoin. Is fearr dhuit chuid is lugha bhith agad, na moran o'm feud thu fafa' uaibhreach. Cha'n 'eil e deanamh go fuairc na's leoir, a'ta 'g a thoirt fein go iomlan gu aoibhneas, agus ag dio-chuimneacha' eagail ftuamaich an Tighearna, agus a bhochduin fein roi fin, a'ta gabhail eagail as an ghras fin challa' a'ta air a thairgfin. Ni moa, tha e go fubhailceach ro chrionta a'ta 'g a ghiulana' fein go ro mhio-mhuingineach, ann am na dofhoirbheis, agus gach gne triobloid, agus a'ta araon ag mothacha' agus ag glaca' na's lugha dh' earbs anamfa na bu choir dha.

An ti d'am b'aill bhith ro thearuinte ann am na fiochainte, is tric gheabhar e, fo throm eagail agus air a thiligea' fios ann am an chogai'. Na b' aithne dhuit do ghna, fantuin annad fein beag agus irifeal; agus fos do fpiorad fa chumail fo dheagh ordugh agus fmachd; cha tuitea' tu go grad ann ciont agus ann gabha. Is math chomhairle fo, air dhuit fpiorad na teafmhorachd

ghlaca',

ghlaca', gu'n smuaineichea' tu, cionnas theid an gnothach leat, air do'n t sollus d' fhagail: agus an uair thachaireas so, cuimhneich gu'm feud an sollus aris piltin air-ais a tharruinear air falbh car tamul; araon chum gloir dhamhsa agus faicill dhuitse.

Is feamalaiche go tric leathaid so dhearbha, na ghe gu'm bithea' gach uile ni agad ag soirbheacha' leat, do ghna reir do thoil. Oir ni bheil na toilteneasa re bhith air am measa' o so;, ma' se gu bheil moran aislinean agus solasan aige neach air bith; no ma' se, gu bheil e eolach air an sgrioptuir, no gu cuirear ann ard-inmhe e; ach o so, ma 'se agus gu bheil e suidheichte ann fior irisealachd, agus lionta le gradh diadhai': ma' se 's, gu bheil e' g iarra' do ghna onoir Dhea go iomlan agus go glan; ma' se 's gu bheil e 'g a mheasa' fein mar neo-ni, agus ann firinn ag deanamh tair air fein, agus fos gu bheil gairdeachas na's moa aige, bhith air a chuirea' so thair agus air irisealacha' le luchd-eile, na gu'm bithea' e air onoracha' leo.

## C A I B. VIII.

*Air Mheasa Shuarach ma Neach fein ann Sealla Dhea.*

LABHAIREAM ri mo Thighearna, ghe gur luath agus duslach mi: ma sheallas mi orm fein na's airde; seuch a'ta thu seasamh ann m' aghaise, agus mo pheacean ag toirt fianuis air an fhirinn, agus ni mo is urra' mi 'g ra na aghai. Ach ma ni mi mi fein suarach, agus gu'n tilig mi uam gach meus arai' air bith, agus ma measas mi mi fein mar dhuslach, amhuil mar a'ta mi do rirea'; bithi' do gras iochd-mhor dhamh, agus bithi' do shollus fogus do m' chridhe, agus gach fein-mheas, do

gach gne air bith, air a fhluga' fios ann glean mo neonitheachd fein, agus ann fin cailli' fe e fein go fiorrui'. Ann fin feuchai' tu dhamh mi fein, creud e mi fein; cionnas mar bha mi, agus ciod gus an tig mi; chion gur neo-ni mi, agus ni b'aithne dhamh e. Na'm fogar mi dhamh fein, feuch gur neo-ni, agus laigfe uile mi; ach ma 'fe agus gu'n feall thu go ubbuin orm, air ball deanar mi laidir, agus lionar mi le ur-ghairdeachas. Agus is iongantach e, gu'n togar mi mar fin go eallamh fuas, agus gu glacar mi leat go caomhail, a'ta leam chuideam arai' fein air m' imereacha' do ghna gu iochdar na eigin.

'Se do ghradh fa tha deanamh fo, le bhith gabhail romham go faor, agus 'g am' chuideacha' ann eigineibh lionor, fos 'g am' choimhidea' fa o chunnardaibh trom; agus chum an firinn a' ra, 'g am' fhaora' o olcaibh lionor; oir tre gaol dona dhamh fein, chaill mi mi fein; agus tre d' iarra' fa 'mhain, agus do ghradhacha' go glan; thuair mi mach araon mi fein is thufa, agus leis an ghradh fo, chuir mi mi fein na's moa gu neo-ni. Chion gu bheil thufa, o Thighearna ro bhlafta ag buintin rium thar gach toilteneas, agus thar gach ni, 'fan urra' mi dochas chuirea' no iarra'.

Gu'm beannaichte, gu'm bith thufa mo Dhia fa; oir ghe gu bheil mife neo-thoilteneach air gach uile math, ghidhea' ni fguir d' fheothas agus do phailteas air math dheanamh, eadhon do'n dream neo-thaingeol; agus dhoibh fin a'ta air an tionda' uaite. Pill finn ugad fein, chum gu bith finn taingeol, irifeal, agus crabhach, do bhri; gur tufa ar tearmun, ar feart, agus ar neart fa.

## CAIB. IX.

*Tha Gach uile Ni re leigea' ri Dia, mar ris an Chrioch Dheireanach.*

MHIC, is eigin dhamh bhith dhuitse mar do chrioch ard dheireanach sa; ma 's aill leat bhith do rirea' beannaichte; leis an run so glanair do speis se, a'ta go tric air a luba' asteach ugad fein, agus ionsui' nan creatoirean; oir ma 'se agus gu sir thu thu fein ann aon ni, air ball fannaichi' tu 'annad fein, agus crianai' tu as. Uime sin leig gach aon ni ugamsa, mar an ceud bunn, chion gur mise an ti, a thug seachad gach aon ni. Mar sin, seall air gach uile ni, mar gu 'm b' an ag srutha' mach o'n ard mhath; agus air an abhar sin, is eigin do gach uile ni piltin ugamsa, mar ionsui' an toiseach fein.

Assam sa, tha 'm beag agus am mor, am bochd is am beartach, mar as an tobar bheo, ag turruinea' bheo uisge, agus iadsan tha deanamh seirbheas dhamh go saor agus dh aon toil; gheabh iad gras airson grais; ach an neach leis an mian gloir dheanamh an taobh-amuigh dhim, no ghabhas toileachas-inntin ann math araid air bith, mar a chuid fein, ni daingeichir e ann fior ghairdeachas, ni mo sgaoilir amach e 'na chride se: ach air ioma doigh, bacair agus cuirir fo spairn e. Uime sin, cha choir dhuit dad air bith do mhath chuirea' as do leath fein, no as leath cumhachd duine air bith; ach thoir an 't iomlan do Dhia; oir cha 'n 'eil neo-ni aige an duine gan eisean. Thug mise an 't iomlan seachad, is aill leam an t iomlan bhith agam aris, agus le mor theana,

tha

tha mi 'g iarra' buidheachas airſon gach uile ni, tha mi toirt ſeachad.

'Si ſo'n fhirinn, leis am fuadaichear air falbh diomhaoineas na gloir, agus ma thig gras neamhail agus gradh fireanach aſteach; cha bhith fearmad air bith ann ſin, no cumhanas cridhe; ni mo bhitheas aite aige fein-ghradh ann; oir tha 'n gradh diadhai' toirt buaidhe mach air gach uile ni, agus ag meadacha' cumhachdan uile an anaim. Ma tha thu do rirea' glioc, ni thu gairdeachas amhain annamſa, agus bithi' dochas amhain agad annam; do bhri nach 'eil aon neach math, ach Dia 'mhain, a 's coir bhith air a mholla' oſcion gach uile, agus air a bheannacha' 'ſna uile nitheibh.

## C A I B. X.

*Gur blaſta Seirbheas dheanamh do Dhia, agus Tair dheanamh air an t Saoghal.*

ARIS, labhairi' mi, o Thighearna, agus ni 'm bith mi toſdach: deiream ann eiſdeachd mo Dhia, mo Thighearna, mo Riogh a'ta ſan airde. O cia mor, lionmhorachd do mhilſeachd, Thighearna, a dſholuich thu do d' luchd-eagail fein! Ach ciod tha thu dhoibh ſe, aige m' bheil gradh dhuit; agus dhoibh ſe, a'ta re ſeirbheas dhuit le 'n uile chridhe? Go fireanach, tha milſeachd do choi-ſhealla fein, a tha thu buileacha' air luchd do ghraidh fein, do-labhairte; 'ſan ſo go araid thaiſbein thu milſeachd do ghraidh ſe dhamh; do bhri, 'n uair nach robh mi ann bith, rinn thu mi; agus an tra, chuaidh mi air ſeachran uaite, thug thu mi aris air m' ais; chum gu deanuin ſeirbheas dhuit, agus dh aithne thu dhamh, gu'n tuguin gradh dhuit.

O thobair an ghraidh bhith-bhuain! ciod their mi ma d' thimcheall? Cia-mar is urra' dhamh do dhiochuimhneacha' ſa, leis am bu toil cuimhneacha' ormſa, eadhon ann deidh dhamh bhith truailte agus cailte? Thaireis air gach earbs, rinn thu trocair ri d' oglaoch, agus oſcion gach toilteneas dfheuch thu gras agus cairdeas. Ciod bheiream dhuit airſon an ghrais ſo? Oir ni tugar do gach aon neach an tiolaca, gach aon ni threigea', agus cul chuirea' ris an t ſaoghal, agus am bheatha mhanacharach raoineacha'. An urra', gur mor an gnothach thuſa riaracha', d'am bheil an cruthacha' uile ceangailte ſeirbheas dheanamh? Cha bu choir d'a ſo, bhith iongantach dhamh, gu deanuin ſeirbheas dhuit: ach 'ſe ſo, bu choir bhith, na bu tocha, araon mor, agus iongantach ri fhaicin, gu'n deonaichea' tu mo leathaid do thruathan bochd agus mio-fhiuntach ghabhail chum do ſheirbheas, agus eiſean chuirea' maraon maille ri do mhuintir ghaolach ſa.

Feuch is leatſa gach uile ni, a'ta agam, gu ſeirbheas dheanamh dhuit. Ghidhea', tha thu friathala' dhamh na's moa 'n a'ta mi deanamh dhuit. Tha Neamh agus Talamh, a chruthaich thu chum friathala' 'n duine, deas air do ſmeid, dheanamh gach uile ni, a dh orduich thu dhoibh. Agus ni bheil ann ſo foſd, ach beag; ſhuidheich thu mar an ceudna na Aingeil chum feam an duine; ach 'ſe ſo, tha oſcion ſin uile, gu'n dheonaich thu, ſeirbheas dheanamh do'n duine thu fein, agus gu'n gheall thu thu fein thoirt dha

Ciod bheir mi dhuit airſon ná miltean ſo uile do chomain? O nach b' urra' dhamh ſeirbheas dheanamh dhuit, feadh gach uile la do m' bheatha ſa! O nach robh mi comaſach thuſa riaracha' go ſiuntach, ghe nach robh e, ach car aon la 'mhain! Go deimhin tha thu toilteneach

toilteneach air gach feirbheas, gach onoir agus air cliu bith-bhuan. Is tufa mo Thighearna go dearbh, agus is mife d' oglach bochd fa, a'ta ceangailte le m'uile neart feirbheas dheanamh dhuit, agus ni 'm bu choir dhamh, go brach fafa' fgioth re do mholla' fa. Mar fo 'faill leam, mar fo is mian leam, agus ciod air bith tha dhioth orm, deonaich thufa dheanamh 'n airde.

Is mor an onoir agus an gloir, feirbheas dheanamh dhuit fe, agus gach uile ni chuirea' fo thair airfon do fga fa. Is mor an gras a'ta acca-fan, a'ta 'g an cuirea' fein go toileach fo gheill do d' fheirbheas naomh fa; gheabh iad folas ro chubrui' an Spioraid Naoimh, a'ta cuirea' cul ris gach uile tlachd feolmhor, airfon do ghraidh fe: coifini' iad fuafgal mor inntin, a'ta dol air an t flighe chumhan air fga d' ainmfe, agus a'ta dearmadach ma uile churam fhaoghalta.

O cia taitneach agus aoibhneach a'ta feirbheas Dhea, leis an deanar an duine do rirea' faor agus naomh! O cia beannaichte fdaid an trailleas dhiadhai', a'ta deanamh an duine comhad ris na Aingealaibh, taitneach do Dhia, oilteal do na deamhanaibh agus ion-mholta do na creidmheicheibh uile! O fheirbheas, re ghlaca' fo laimh, agus re mhiannacha' do ghna, tre'n toillear am math, is airde, agus am faithear an t aoibhneas, air nach tig crioch am feafd!

## C A I B. XI.

*Gu bheil Miannan an Chridhe re 'n ranfacha' agus re 'm meafarracha'.*

MHIC, is eigin dhuit moran ionfacha' fhafda, nach d' ionfaich thu cheana go maith; creud iad fin Thighearna? Gu'n fuidheichea' tu do thogar

anns



anns gach uile ni do reir mo dheagh thoilſe; agus chum nach bithea' tu do graidheor dhuit fein; ach t eudoir miannach air mo thoilſe dheanamh. Is tric leis na miannan do laſa' ſuas agus do ſparra' air adhairt go dian; ach ſeall co acca 'ſan, airſon m' onoirſe, no airſon do bhuantachd fein ghluaiſear thu an tuille. Ma's miſe tha mar abhar dhuit, bithi' tu go lan-toileichte, leis gach ſeol air an orduich mi dhuit: ach ma 'ſe 's gu bheil ni air bith am ſolach do d' iarra' arai' fein; feuch, 'ſe ſo ni, tha 'g a do bhaca', agus 'g a d' antromacha'.

Thug an aire, air an abhar ſin, nach deana' thu tuille is choir do bhunn as mian air bith, a ghlac thu, roi dhuit mo chomhairle ghabhail; an t eagal gu gabh thu aireachas ann deidh laimh, no gu bith thu mio-thoileichte leis an ni bu taitneach dhuit roi, agus a mhiannaich thu go eudmhor, mar an ni bu ro fhearr. Cha 'n 'eil gach uile togar, a mheaſar math, air bhith re leantuin, no gach togar ann aghai' ſin, re thiligea' air falbh air cheud ſealla: eadhon tha e feamail air uairean, baca chuirea' air miannaibh math, agus deagh chlaonaibh; air eagal, tre diannas na inntin, gu'n tuit thu fo luainneach-inntin; air eagal, tre mitheagaſg, gu gin thu ſgaineal do luchd-eile, no fos tre dian-bhaca luchd eile, gu'm buairear thu go ubbuin, agus gu'n tuit thu ſios.

Go deimhin, air uairean 'ſeigin dol ann aghai' an ghaoil fheolmhor go fearoil, gàn an aire thoirt, ciod is mian leis an fheoil, agus ciod nach b' aill lea: ach dean ſpairn na's luaithe, iſe chuirea' fo ſmachd do 'n ſpiorad, olc air maith lea: agus is eigin di bhith air a cuirea' fo ſmachd, agus air a eigeneacha' fo bhruite co fad agus, gus an deanar i deas ionſui' gach uile ni, agus

gus

gus an ionſaich i bhith toileichte leis am bheagan agus bhith fonmhor leis na nitheibh gnathaichte, agus gan ghearan dheanamh ma ni air bith neo-ghaorraſach.

## C A I B. XII.

*Air Folum na Foighidin, agus air Cuth ann aghai' an Ainmhian.*

O Thighearna Dhea! mar is leir leam, tha foighidin feamail dhamh: oir is lionor na nithe a tachairt 'n aghai' na toil 'ſam bheatha ſo. Oir cia air bith ſeol a chuireas mi romham, airſon mo ſhio-chainte, ni 'n urra' mo bheatha ſa, bhith gan choga' is bron.

Amhuil mar ſin a'ta e, mhic; ach is aill leam, nach iarrae' tu leathaid do ſhio ſhainte agus a ſaora' tu o bhuaireibh, no nach mothaichea' tu an t arrach. Ach is aill leam eadhon ann ſin, gu'm meaſae' tu ſio-chainte fhaotuin, an uair a'ta thu air do chleachda' le iomad buaireibh, agus air do dhearbha' le iomad nitheibh ann aghai' d' inntin ſe. Ach their thu nach urra' dhuit moran fhulana'; cionnas le ſin, ghiulanas tu teine am phurgadoir? Do dha olc, tha t olc is lugha re raoineacha' do ghna. Uime ſin, chum agus gur urra' dhuit na piantan ſiorrui' re thighin ſheachna', ſaoth-raich, na uile a'ta lathair, fhulana' le foighidin airſon Dea. Bheil duil agad gur beag, no gur neo-ni a'ta daoine an ſaoghail ſo ag fulana'? Ni faith thu ſo, mar ſin, ghe gu'm ſioſraich thu amach an dream is ro chiataiche.

Ach their thu, gu bheil moran do thoileachas-inntin acca, agus gu bheil iad ag leantuin an toil arai' fein; agus

agus air an abhar ſin, ni gabh iad, ach beag ſuim d' an triobloideibh ſe.

Saoil gu bheil an gnothach mar ſin, gu bheil gach ni is mian leo acca ; ach cia fad tha duil agad, mhair-reas ſin ? Feuch theid luchd-ſoibhireis an t ſaoghail ſo as mar dheathach, agus ni 'm bith cuimhneachan air bith ann, air an aoibhneas ſa a chuaidh ſeachad : ſea', eadhon, feadh am beatha ſa, ni 'm bheil iad ag gabhail tamh annta, gan ſearbhas, gan ſiothas agus eagal ; oir is tric a'ta iad faotuin piana-broin, o'n aon ni cheudna, o'm bheil iad gabhail tlachd. Thu e ceart, gu'm bi-thea' ſe dhoibh ſe mar ſin, o'n tha ſiad ag iarra' agus ag leantuin an toileachas-inntin fein go mi-chneaſta, nach ſaſuichea' ſiad iad gan mhaſla, agus antromachd. O cia gaorraid, cia mealtach, cia mi-riaghailte, agus ſalach a'ta na toileachas-inntin ſin uile; ghidhea' tre truimeas agus doille cridhe, ni tuig ſiad ; ach mar bheothaichean gan tuigſe, ag ſollara' bas an anaim, airſon toileachas-inntin bheag na beathai thruailli' ſo. Air an abhar ſin mhic, na teid air deidh d' ainmhia-nan ſa, ach tionda' air falbh o do thoil fein ; gabh tlach 'ſan Thighearna, agus bheir e dhuit iartaſan do chridhe ſe.

Oir, ma's aill leat ann firinn, toileachas-inntin bhith agad, agus an tuille ſolais fhaotuin uam ; feuch, bithi' do ſhonas ann tair air na nitheibh talmhui' uile, agus bithi' diulta' nan tlachda ſuarach ſin, 'n am mor bhean-nachd do d' anam ; agus am mead agus tharruineas tu thu fein, o chofurtach nan nithe cruthaichte, is moa gheabh thu do ſholaſaibh laidir agus cubhrui' annamſa. Ach air an cheud uair, cha tig thu ionſui' na nithe ſo, gan bhron eigin, agus ſaothair 'ſan chath : ſeaſai' do ſhean nos ſan t ſlighe, ach bheirear buaidhe air, le

gnathach

ghnathach eile na's fearr; ni 'n fheoil gearan, ach cuirear frian uirre le durachdachd ſpioraid; bheir an t ſean nathair buairea' agus triobloid dhuit; ach fuadaichear i air falbh tre urnuidh; agus fos tre bhith air do thoirt gu ſaothair fheamail, dunar an dorſa go cinteach uirre.

## C A I B. XIII.

*Air Umhalachd an Iochdarain iriſeal reir Eiſeamlair Ioſa Chrioſd.*

MHIC, an ti a'ta deanamh dicheall chum e fein tharruinca' o umhalachd; tha ſe 'g a tharruinea' fein o ghras; agus an neach a'ta 'g iarra' nithe airſon a fheim uaigneach fein amhain, tha ſe calla' iadſan a'ta gnathaichte. An ti nach cuir e fein go toileach agus dh aon run fo ſmachd a uachdarain ſe, is cothar ſin, nach 'eil a fheoil ſe foſd go iomlan fo umhalachd dhaſan; ach gu bheil i go tric re ceannarach 'na aghai ſe, agus re monmur. Air an abhar ſin, ma's mian leat d fheoil arai' fein chlaoithea'; ionſaich go grad thu fein chuirea' fo gheill do d' uachdaran ſa: oir bheirear buaidhe air an namhaid o'n leath-amuigh na's luaithe, mar millear an duine o'n leath-ſteach. Cha 'n 'eil namhaid aige d'aman, na's draghail, agus na's meaſa, na 'ta thu fein dhuit fein gan coi-reite cheart ris an ſpiorad. Is eigin dhuit do rirea' fior thair ghlaca' ugad ma d' thimcheall fein, ma's aill leat lamh an uachdar fhaotuin air fuil agus air feoil. Chion gu bheil thu fhaſda 'g a do ghradhacha' fein go ro mhi-chneaſta; uime ſin, tha eagal ort thu fein thoirt thaireis go leir chum toil luchd-eile.

Ach ciod an ni mor a'ta ann, gu cuirea' tusa, 'n uair nach 'eil annad, ach neo-ni agus duslach saoin, thu fein so gheill do dhuine air sga Dhea; an uair chuir mise, an ti is mi t uile chumhachdach, agus an ti is airde, a chruthaich gach uile nithe o neo-ni; mi fein so gheill duine go irisealach, airson do sga sa? Rinnear mi mar an ti is irisealaiche, agus is easlainte; chum, tre m' irisealachd gu tuga' tu buaidhe air d' uabhar sa? O dhuslaich! chum bhith umhal, ionsaich thu fein iriseal-acha' agus do chroma' sios so chosaibh gach uile; oir ni bheil annad ach salachar agus uir. Ionsaich do mhian-nan fein bhrisea' agus thu fein thoirt suas chum gach uile soi-gheill.

Las suas 'na d'aghai fein, agus na ceadaich do atta na uabhair bhith beo annad; ach dean thu fein go beag agus go geiltineach, ionnas gu'm feud gach neach imeachd thaireis ort, agus do shaltara' sios mar pholl nan sraid. Ciod th' agad dhuine dhiamhaoin, chum gearan dheanamh air? Creud, pheacoir shalaich! is urra' dhuit ra' 'n aghai luchd do mhasla' sa, thusa a pheac-caich go tric 'n aghai Dhea, agus a thoill ifrion go ro mhinic? Ach shabhail m' shuil se thu, chion gu robh d'anam luach-mhor ann mo shealla sa, chum gu b'aithne dhuit mo ghradh, agus gu taisbeinea' tu thu fein do ghna taingeolach, airson mo shochairean lionor sa; agus chum thu fein thoirt thaireis do ghna, chum foi-gheill fireanach, agus irisealachd, agus gu fulainea' tu go foighidineach bhith air do chuirea' foi-dhi-mheas leis gach uile.

CAIB. XIV.

## C A I B. XIV.

*Air Beachda Breathanasan uaigneach Dhea, air Eagal gu'n attar sinn le'r deagh Oibreibh se.*

THA thu re tarnanacha' do bhreathanasan sa orm Thighearna, agus ag cratha' m' uile chnamhan le eagal agus le ball-chri, agus tha oilt go mor air m'anam; 'taim buailte le iongantas agus ag toirt sanaire, nach 'eil na neamha glan ann do shealla sa. Ma'se agus gun tuair thu peacca anns na Aingealaibh, agus nach do thearuin thu iad; ciod thig orm sa.? Thuit na realtan o'n neamh, agus cionnas ghabhas mise an daslach, danadas orm? Thuit iadsan, d'am measar an oibre se toilteneach air molla', gus an ionad is isle; agus iad san, a dh ich aran nan Aingeal, chunnaig mi ag gabhail tlachd as plaosgaibh nam muc.

Air an abhar sin, ni bheil naomhachd air bith ann, ma 'se agus gu'n tarruin thu air ais do lamh, o Thighearna! ni bheil seam ann gliocas air bith, ma 'se agus gu 'n sguir thu d'ar sdiura' sa; ni bheil comhna' air bith ann neart, ma leigeas tu dhiot ar camail suas; ni bheil geamnuidheachd air bith ann dion, mar bith thu 'g a diona'; ni bheil buantach air bith ann ar coimhead arai' fein, mar bith d' fhaire naomh fein a lathair. Oir ma fhagar sinn duinne fein, sluigear, agus sgriosar sinn; ach ma tha sinn air ar siosracha' leat, togar sinn suas, agus tha sinn beo. Tha sinn go deimhin neo-sheasmhach, ach leatsa daingeichear sinn; tha sinn fuar, ach leatsa tha sinn air ar lasa' suas.

O cia iriseal agus iosal bu choir dhamh sealtin orm fein! cia beag bu choir dhamh mheasa', ma 'se gu'n saoilear leam, ni air bith do mhath bith agam! O cia iosal bu

choir dhamh mi fein thiligea' fios fo dhoimhneachd gan iochdar do bhreathanafaibh fe! O Thighearna, far neach faith mi mi fein, mar ni air bith eile, ach mo neo-ni! O an cothrom do-thomhaifte! O mhuire do-fnamhta; far nach faith mi mach dad air bith dhim fein, ach an neo-ni 'mhain 'fan iomlan! Uime fin, c'aite fam bheil toll foluichte chum gloir dheanamh affam fein? C'aite fam bheil muingin re chuir ann fubhailce ghinte air bith? Tha gach uile gloir dhiamhaoin air a fluga' fios ann doimhneachd do bhreathafaibh orm fa.

Creud i gach feoil ann do lathaireachd fa? An deanar uaille leis an chretheach, ann aghai an ti a thug cuma dhi? Cionnas is urruin eifean bhith air a fheidea' fuas le faoin chainte duine, eifean aige bheil a chridhe, ann firinn foi gheill aige Dia; cha tog an faoghal uile eifean fuas, a chuir an fhirinn fo fmachd di fein: ni moa dh atharraichear e le beul an luchd-mhollai' uile, a fhuidheich uile earbs fa ann Dia. Oir feuch ata iadfan uile, 'ta labhairt, mar neo-ni, agus theid iad thart mar fhuaim am briathran fa; ach mairri' firinn an Tighearna gu fiorrui'.

## C A I B. XV.

*Cionnas is eigin dhuinn bith fuidheichte, agus a ra', 'n uair is mian lein ni air bith.*

MHIC, abair mar fo, anns gach uile ni, Thighearna! ma bhitheas e taitneach dhuit, deanar fo Thighearna, air an doigh fo; ma bhitheas e chum d'onoir fe, deanar fo ann d' ainm fe, Thighearna; ma chi thu iomchui' dhamh e, agus ma dhearbhas tu feamalach e; ann fin deonaich dhamh gu gnathaich mi e chum d' onoir

onoir ſe, Ach ma's aithne dhuit, gu bith e ciuireal dhamh agus gan bhonn feim do m'anam ſa, thoir 'uam an leathaid ſo do mhian. Oir ni bheil gach uile togar ag teachd o'n Spiorad Naomh ; ghe gu'n ſaoilear e ceart agus math le duine. Tha e cruai' go fireanach breath thoirt, co acca 'ſe an ſpiorad math no olc, a'ta 'g a do ſparra 'ſa air d' adhairt chum ſo no ſud mhiannacha', no 'n e do ſpiorad arai' fein, leis an gluaiſear thu. Tha moran air am mealla' 'ſan chrioch, a ſhaoilear bhith air an treoracha' 'ſan toiſeach leis an deagh ſpiorad.

Uime ſin, ciod air bith ni re thogara' thig chum na inntin, is eigin ſin mhiannacha', agus ſhirea' do ghna maille ri eagal Dea agus iriſealachd cridhe, agus thar gach ni, bu choir dhuit, tre d' fhagail fein dhamh ſa, an t iomlan earba' rium ſa; agus le ſin ra': Thighearna, is aithne dhuit, ciod is fearr; deanar ſo no ſud, mar is aill leat: thoir ſeachad mar is aill, agus ann mead mar is toil leat, agus an uair is mian leat; buin rium mar is aithne dhuit, agus mar is fearr is taitneiche leat, agus bhitheas e chum do mhor onoir. Cuir miſe far an aill leat, agus dean rium mar is mian leat anns gach uile ni. Tha mi ann do lamh ſa, tionda' mi mancuairt chum gach ſlighe is aill leat. Feuch is miſe d' oglaoch ſa, deas air bhith freagairteach dhuit chum gach uile ni: do bhri, nach mian leam bhith beo dhamh fein, ach dhuitſe; gu'm bu mhaith leam ſin bhith go ſiuntach agus go iomlan.

*Urnuidh chum Toil mhath Dhea choiliona'.*

DEONAICH do ghras dhamh, Ioſa ro iochd-mhoir; chum gu'm bith e maille rium, agus gu'n ſaothraich e leam, agus gu'm mairr e maille rium gu crioch mo bheathai

bheathai ſe. Thoir dhamh, gur e ſo is aill agus is mian leam do ghna ; an ni ſin is taitneiche, agus is gaolaiche leat dheanamh agus iarra' ; gu'n deanar do thoilſe, mo thoilſe, agus gu'n leanae' mo thoilſe do thoilſe do ghna, agus gu bithea' i reith ri go foirfe ; bithea' mo thoil, no gan mo thoil, maraon ri do thoilſe ; na leig dhamh, is aill, no nach aill bhith agam, ach mar is aill, no mar nach aill leatſa.

Deonaich dhamh cul chuirea' ris gach ni 'ſan t ſaoghal, agus an tair ghradhacha' airſon do ghradh ſa, ionnas gu'm bu mhian leam bhith neo-fhioſraichte anns an t ſaoghal ſo. Thoir dhamh oſcion gach uile ni re mhiannacha', tamh ghabhail annad, agus mo chridhe le ſioth; fois ghlaca' annad. Is tuſa fior ſhio-chainte an chridhe, is tu 'na d' aonar a fhois ſe ; tha gach ni an taobh-amuigh dhiot, cruai' agus mio-ſhocrach. Caidili' mi le ſin ann ſuain, agus gabhai' mi tamh ſan t ſhio-chainte ſo, ſin re ra', annad ſa 'mhain, an t aon math is airde agus ſiorrui'. *Amen.*

## C A I B. XVI.

*Gur coir am ſior Sholas ſhirea' ann Dia amhain.*

CIOD air bith is urra' mi mhiannacha' na ſmuain-eacha' air, chum mo ſholas ſa, ni bheil duil agam ris 'ſan t ſaoghal ſo, ach anns an ath-ſhaoghal. Ciod e, ghe gu bithea' agam ſa amhain, uile ſholaſan an t ſaogh-ail, agus gu'm b' urruin mi gach uile toileachas-inntin mhealtuin ; is cinteach an ni e, nach urra' iad bhith fada buan. Le ſin, cha'n urra' dhuit o m' anam ! bhith air do chofurtacha' go lan, no bhith go foirfe air do liona' le tlachd, ach ann Dia, fear-ſolais nam bochd,

agus

agus fear-glacai' air laimh nan irifeal. Earb o m' anam! car tamul beag, feath ris an ghealla dhiadhai', agus bithi' pailteas do gach uile ni' maith agad air neamh. Ma dh iarras tu go ro dhian na nithe 'ta lathair, càilli' tu na nithe fiorrui' agus neamhail. Freagairea' na nithe aimfireal do ghnothach fa, ach bithea' na nithe neamhail, mar chufbair do mhian fa. Ni 'n urruin thu bhith air do fhafacha' le math air bith aimfireal; bhri, nach robh thu air do chruthacha', chum na nithe fin mhealtuin.

Ghe, gu bithea' gach ni cruthaichte agad, cha'n urruin thu bhith fona agus beannaichte, ach ann Dia amhain, a chruthaich gach uile ni; tha do bheannachd agus d' agh ag coi-fheafamh, cha'n e fonas fin a chithear agus a mhollar le luchd-gaoil gorach an t faoghail, ach ann leathaid fin do fhonas, agus tha duil aige deagh mhuintir dhileas Chriofd re fhaotuin; agus a tha luchd-chridhe ghloin agus fpioradalta, aige am bheil an conaltra air neamh, air uairean 'g a roi bhlafa'. Is diamhaoin agus is gear, gach uile fholas dhaonna. Is beannaichte agus is cinteach an cofurtach a chithear o'n leath-fteach o'n fhirinn. Tha 'n duine crabhach ag giulana' mancuairt leis anns gach aite, Iofa a chofurtoir fein, agus ag ra' ris; bith maille rium Thighearna Iofa anns gach uile aite agus am. Bithea' fo dhamh fa, mar fholas, bhith deonaichte go toileach, bhith as eagmhais gach cofurtach dhaonna; agus ma' fe gu'n tarruinear do chofurtach uamfa, mar an ceudna, bithea' do thoil, agus do dhearbha' ceartfa, dhamhfa, mar fholas ro mhor ann mo dheachuin. Oir cha bhith thu do ghna ann corruich, ni mo bhagaireas tu go fiorrui.'

CAIB. XVII.

## CAIB. XVII.

*Gur choir dhuinne arn uile Churam chuirea' air Dia.*

MHIC, ceadaich dhamh dheanamh ruit mar is aill leam ; is aithne dhamh, ciod is fearr air do ſhon ſa. Tha thuſa ſmuaineacha' mar dhuine, ag toirt breath air iomad ni, mar a'ta togar dhaonna 'g a chogara' dhuit.

Thighearna, is fior an ni a'ta thu 'g ra ; is moa go mor do churam ma m' thimcheallſa, na gach uile curam is urra' mi ghabhail air mo ſhon fein. Is ro thuiſleach a'ta ti ſin ag ſeaſamh, nach 'eil ag cuirea' a uile churam ort ſa. Thighearna, ann mead agus gu'm ſan mo thoilſe direach, daingean ruit, buin rium, mar is aill leat air gach achd. Oir cha'n urruin e bhith, ach math, ciod air bith ni thu rium. Ma's maith leat mi bhith ann dorchadas, gu'm beannaichte bitheas tu, agus ma'ſe's gur mian leat mi bhith ann ſoilſe, gu'm beannaichte gu'n robh thu aris. Ma' ſe gu'n deonaich thu cofurtach thoirt dhamh, gu'm bithea' tu beannaichte; agus ma's aill leat gu'm bithin air mo chragha', bithea' thuſa do ghna araon beannaichte.

Mhic, 'ſan air an doigh ſo, is eigin dhuit ſeaſamh, ma's mian leat imeacha' maille rium. Is coir dhuit bhith cheart go deas chum fulana' agus bhithea' tu chum aoibhneas dheanamh; is eigin dhuit bhith cheart go toileach, bhith bochd agus ann dioth, ghe agus gu bithea' tu lan agus beartach.

Thighearna, fulanai' mi go deonach air do ſhonſa, ciod air bith is aill leat teachd orm. Is aill leam maraon, math is olc, blaſta agus ſearbh, ni 'aoibhneach

agus

agus bronach ghabhail o'n do lamh; agus buidheachas thoirt dhuit airſon gach uile ni thig orm. Coimhead mi o pheaca, agus ni gabh mi eagal as am bhas, no Iffrion: Ma' ſe agus nach tilig thu mi uaite, agus nach dubh thu mi mach as leabhar na beathai, ciod air bith triobloid thig orm, cha chiuir e mi.

## C A I B. XVIII.

*Gur eigin na Truaidhean aimſireal ghiulana' le Foighidin reir Eiſeamlair Chrioſd.*

MHIC, thannaig mi anuas o neamh airſon do ſhlainte ſe, ghabh mi do thruaidhean ſa orm fein, cha'n ann tre eigin, ach tre gradh 'g am' tharruinea'; chum agus gu'n ionſaichea' tu foighidin, agus gu'n giulana' tu gan ghearan truaidhean na beathai. Oir cha robh fulanas broin dhioth orm ſa, o uair mo bhreath ſa, gu am mo bhais air an chrann-cheuſai'. Bha gaoinea' mhor nan nithe tulmhui' orm; bu lionor caſaid a chuala mi ann m' aghai ſe; agus ghiulain mi go caomh maſlan, agus tamailtean; thuair mi airſon deagh-dheantan, miothaingeolas, airſon miorbhuilean dia-mhaſlan, airſon mo theagaſg achmhaſan.

Thighearna, bhri gu'n robh thu foighidineach ann do bheatha ſa, ann ſo go arai', ag coiliona' aithne d'Athairſe; tha e ceart gu giulanuin ſe a'ta mo pheacoir trua', leam fein go foighidineach reir do thoilſe, agus co fad, agus is maith leat, gu cumuin ſuas eullach na beathai' thruailli', airſon mo ſhlainte ſhiorrui' ſe. Oir ghe, gu mothaichear trom am bheatha a'ta lathair, ghidhea' rinnead i nois ro thoilteneach tre do ghras ſa, agus na's aotrom agus na's ſo-fhulanach do luchd ea-

ſlainte le d' eiſeamlair fein, agus coſ-lorga do naoimh ſe. Agus a'ta i fos moran na's ſolaſaiche, na bha i o ſhean, fo t ſean lagh; 'n uair dfhuraich dorus neimh duinte, agus bha fos an ſlighe chum neamh, reir coſlach na bu doilleir; an tra bha co beag do ſhluagh ag gabhail curam rioghachd nan neamh ſhirea' (no lorgacha') amach; agus ni mo, b'urra' iadſan a bha ann ſin 'nam ſireanach agus re bhith air an ſabhala', dol aſteach gus an rioghachd neamhail, roimhe d' fhulanas, agus diola' ar fiacha tre do bhas naomh ſa.

O cia mor na buidheachaſan a'ta mi fo chomain thoirt dhuit, chion gu'n dheonaich thu dhamhſa, agus do na ſireanaicheibh uile, ſlighe direach agus math chum do rioghachd ſhiorrui' ſe ſhoilſeacha' dhuinne! Oir 'ſi do bheatha ſa, ar ſlighe ſe, agus tre foighidin naomh triallai' ſinn ugad ſa, an ti is crun duinne. Mar racha' tu romhain, agus mar teagaſga' tu ſinn, co air am bithea' curam air do leanachd? Mo thruaidhe! cia lionor a dfhana' fad air falbh, agus ann deidh laimh, mar faicea' iad do deagh eiſeamlair roi an ſul! Feuch! a'ta ſinn foſd fuar, eadhon air cliuntin do mhiorbhuileibh agus do theagaſgaibh: ciod thachairea', mar bithea' ſollus go mor againe, chum thuſa leantuin?

## C A I B. XIX.

*Air Giulana' nan Eacoirean agus co Ti Ghearbhar Foighidineach do rirea'.*

CIOD ſo mhic, a'ta thu 'g ra? Sguir re bhith re gearan, air dhuit ſmuaineacha' air m' fhulanas, agus air fulanas nan Naomh eile. Cha do chuir thu foſd an cath gu dorta' fola. Is beag an ni a'ta thu fulana' ann coimeas

coimeas riufan a dfhulain am moran, a bha go laidir air am buairea', go trom air an cragha', go ro mhinic air an deachuinea', agus air an gnathacha' annta. Is coir dhuit le fin, trom fhulanas luchd eile gairmea' gu cuimhne; chum gu giulain thu do beagan fein na's furaifde. Agus mar faicear leat beag iad, feall nach e fo a'ta deanamh do mhio-fhoidhidin fe. Ach co acca tha iad beag, no mor, dean do dhicheall an giulana' go foighidineach.

Mar is fearr fhuidheicheas tu thu fein chum fulanas, mar is glice do ni thu, agus mar is moa fos thoilleas tu luach-faothair; agus air do d'anam bhith deafaichte, agus air a ghnathacha' leis, giulanai' tu e na's aotruime. Ach na abair, cha'n urra' mi na nithe fo fhulana' o leathaid fo dhuine, agus ni bheil an leathaid fo re fhulana' leam; oir rinn e eacoir mhor orm, agus mhaflaich e mi le nitheibh, air nach do fmuaineich mi riamh; ach fulanai' mi go toileach o neach eile, agus mar chi mi fin ceart re fhulana'. Ach is aimideach an leathaid fin do fmuainte, nach 'eil fealtuin air feart mhor na foighidin, no air an ti leis an crunnar i; ach tha na's tocha co-'romacha' nam pearfunan, agus na ciontan a rinnead air.

Ni bheil e do rirea' foighidineach, nach aill fhulana', ach am mhead is a chithear leis ceart, agus mar is taitneach leis. Ach ni feall an duine fior fhoidhidineach, co duine leis an dearbhar e, co acca is 'fan le uachdaran fein, no le neach coi-ionnan ris fein, no le iochdaran: co acca 'fan leis an deadh dhuine agus naomh, no leis an duine chrofanta, agus neo-fhiuntach. Ach gabhai' fe gach uile mio-fhoirbheas a thig air o chreatoir air bith, mar an t aon iomlan o lamh Dhea, maille ri buidheachas, cia minic, no cia mor air bith a dfheudas fin tachairt, dha, agus meafai' fe fin, 'na mhor bhuantachd; do bhri,

nach urra' ni air bith, cia beag air bith e, air a fhulana' air ſga Dhea, dol as gan toilteneas ann ſealla Dhea.

Uime ſin, bith deas air coga', ma 's aill leat buaidhe bhith agad ; as eagmhais cath, cha'n urra' dhuit teachd gu crùn na foighidin. Ma 'ſe, agus nach aill leat bhith fulana', tha thu diulta' bhith air do chrunna' ; ach ma's mian leat bhith air do chrunna', chuir an cath go fearoil, is giulain go foighidineach. Gan ſaothair, cha tigear gu fois, ni mo bheirear buaidhe mach, gan choga'.

Deanar, O Thighearna! an ni ſin comaſach dhamh tre do ghras, á chithear dhamh do-dheanta tre 'n nadur. Is aithne dhuitſe, gur beag is urruin mi fhulana', agus gur grad thiligear mi ſios ; air eireagh do'n bhochduin is lugha. Faſar dhamh ſa gach uile cleachda nan triobloid, air ſga d' ainmſe, araon mileis agus taitneach. Oir is fallain go mor do m' anam, bhith ag fulana' agus air a chragha' air do ſhon ſa.

## C A I B. XX.

*Air Aidmheil na Anmhunnachd arai', agus air Truaidheibh na Beathai ſo.*

AIDMHEILEAM ann m' aghai fein m' eacoir ſe ; tha mi 'g aideacha' dhuitſe, o Thighearna! m' eaſlaintcſe. Is beag an ni go tric, a thiligeas mi ſios, agus a chuireas mi fo bhron. Tha mi chuirea' romham gu'n dean mi go foghainteach, ach an uair thig am buairea' is lugha', teannaichear mi go mor ; air uairean is ro ſhuarach ann ni, o'n tig am buairea' trom ; agus an uair ſhaoileas mi mi fein bhith ann tearnuin eigin bheag, an tra nach ſaoil mi, tha mi 'g am' fhaotuin fein corr uairean air mo chuirea' ionnas fo ſmachd le oſſag bheag.

Air

Air an abhar ſin, o Thighearna! ſeall air m' iriſealachd ſa, agus air m' anmhunnachd, a's leir dhuit air gach doigh. Dean trocair orm, agus tarruin mi as an lathach, chum nach lean miſe ris go tean, agus nach mairr mi ann tiligte ſios go brach. 'Se ſo an ni a'ta 'g am' chuirea' air ais go minic, agus ag chuirea' naire orm ann do lathair; gu bheil mi go tuitemeach, agus go lag ann cuirea' 'n aghai' mo dhroch-fhulanas. Agus ghe, nach 'eil mi 'g aontacha' leo go iomlan, ghidhea', tha 'n dian-leanmhuin ſe draghail, agus trom orm; agus is mor an ſgiothas leam, bhith mar ſo do ghna 'ſan trod riu. O ſo is fioſruichte dhamhſa m' anmhunnachd fein; do bhri, gu bheil ſmuaintean grainealach do ghna ag tighin nan ſtead orm na 's furaiſde, na dfheudas iad bhith air an cuirea' air falbh aris.

Och! nach ſealla' tu Dhia chumhachdach Iſraeil, fear-eud nan anama fireanach air ſaothair agus bron d'oglaoch fein; agus ſeaſamh lamh ris anns gach ni a ghabhas e fo laimh. Neartuich mi le ſpiona' o'n neamh, air eagal gu'n toir an ſean duine an fheoil thrua', nach 'eil foſd go lear fo ſmachd do'n ſpiorad, buaidhe mach, agus an lamh uachdar fhaotuin orm: 'na aghai' is eigin cath dheanamh, co fad agus mhairreas anail na beathai ro thrua' ſo annaine. Mo thruaidhe! ciod an gne beathai th' ann ſo; far nach 'eil dioth air bith air buaireibh agus bochduineibh; far am bheil gach uile nithe lan do lub-ghlacaibh, agus do naimhdeibh. Oir air falbh do aon buairea' no triobloid, tha 'n aon eile teachd; ſeadh agus an tra 'ta ceud cath ag mairrean, tha iomad eile teachd air, gan duil air bith riu.

Agus cionnas dfheudas am bheatha ſin bhith air a gradhacha', aige bheil coilion ſearbhas inte, is buailteach le iomad tua-leaſaibh agus truaidheibh? Cionnas eadhon,

eadhon, deirear beatha ria, a'ta ginea' coilion bas agus plaigh, agus ghidhea' gradhaichear i, agus iarrar le moran, an tlachd sa inte; cronnaichear an saoghal go tric, gu bheil e mealta agus diamhaoin; ach ghidhea' sin, ni fagar e go furasda; chion gu bheil ainmhianan na seola ag faotuin an lamh an uachdar tuille is moa. Ach tha nithe eile ann, a'ta tarruinea' gu ghradhacha', agus nithe eile gu dimeas thoirt dha: tha togar na feola, togar nan sul, agus uabhar na beathai ag tarruinea' gu gaol an t saoghail, ach tha piantan agus na truaidhean ag teachd as go dligheach, ag ginea' fuath agus graine an t saoghail.

Ach mo thruaidhe! tha 'n toileachas-inntin pheacach ag toirt buaidhe air an anam ceangailte ris an t saoghal, agus saoili' se milseachd bhith fo na driseibh sin: do bhri, nach faic agus nach blais e milseachd Dhea, agus taitneas na subhailce o'n leath-stigh. Ach iadsan, a'ta deanamh tair air an t saoghal, agus ag ionsacha' bhith beo do Dhia fo riaghailt naomh; cha'n 'eil iad aineolach air mhilseachd dhiadhai a'ta air a gealla' do'n fhior luchd fein dhiulta'; agus is leir dhoibh go soilleir, cia trom a'ta saoghal dol am mearachd agus 'g a mhealla' fein air iomad feola.

## C A I B. XXI.

*Gur dlighe Tamh ghabhail ann Dia, os-cion gach uile Math, agus Tiolaca'.*

OS-CION gach ni, agus anns gach uile, gabh tamh m'anam do ghna anns an Tighearna; do bhri, gur e eisean fois shiorrui' nan Naomh. Thoir dhamhsa Iosa ghaolaich agus ro mhileis, tamh ghabhail annad, os-cion gach

gach ſlainte agus boidheacheas, oſ-cion gach gloir agus onoir, oſ-cion gach comas agus feothas, oſ-cion gach eolas agus finealtachd, oſ-cion gach beartas agus ſeoltachd, oſ-cion gach aoibhneas agus lua-ghairdeachas, oſ-cion gach cliu agus molla', oſ-cion gach milſeachd agus ſolas, oſ-cion gach earbs agus gealla, oſ-cion gach toilteneas agus mian, oſ-cion gach uile tarbhairteas agus tiolaca' a's urra' dhuitſe thoirt, no dhorta' ſteach; oſ-cion gach uile ſamhachas agus ard ghraonnas, a's urra' an inntin ghlaca' no mhothacha': fadhaoi; oſ-cion nan Aingeil agus nan Ard-aingeil, oſ-cion ſloigh uile na flaitheas, oſ-cion gach ni faicſineach, agus neo-fhaicſineach, agus thar gach uile ni, nach e thuſa mo Dhia ſa.

Bhri, gur tuſa, o Thighearna mo Dhia! is fearr thaireis air gach uile; is tu 'mhain a'ta ro ard, is tu 'mhain a'ta uile chumhachdach, is tu 'mhain a'ta leoir-fhoghainteach agus iomlan; is tu 'mhain a'ta ro bhlaſta agus lan ſolais; is tu mhain a'ta ro bhoidheach agus ro gradhach; is tu 'mhain a'ta ro uaſal agus ro ghloir-mhor oſ-cion gach uile; anns am bheil gach uile math comhla agus go foirfe, a bha do ghna, agus a bhitheas: agus uime ſin, is ro bheag, agus is neo-chomaſach, ciod air bith bheir thu dhamh, as d'eagmhais fein, no na thaiſbeineas tu dhamh, ma do thimcheall fein; no na gheallas tu, air dhuit bhith foluichte orm, gan do lan mhealtuin ſe; do bhri, go deimhin, nach urra' mo chridhe ſe tamh go fireanach ghabhail, no bhith go iomlan toileichte, gus an eireich e oſ-cion gach creatoir agus gach uile tiolaca', agus fois ghabhail annad ſa.

O m' fhear nua' poſda iomhuin Ioſa Chrioſd, ghraidheor uile ghlan; Thighearna an uile chruthacha'! co bheir dhamh ſgiathan na faorſuin mhaith; chum itealacha' ugad, agus fois ghabhail annad? O cuine dheonaichear

dhamh

dhamh gus an lan, ſeatha' go fireanach ort, agus gu'n faicin; cia mileis a'ta thu o Thighearna mo Dhia ſa! Cia'n uair dh a'-chuimhneicheas mi orm fein go iomlan annad ſa, ionnas nach mothaich mi mi fein, tre do ghradh ſa, oſ-cion gach uile mothach agus doigh, ann achd nach aithne d'a gach uile? Ach nois ata mi go minic ag oſnacha', agus tha mi giulana' mo mio-ſhonas le bron; chion gu bheil moran uile ag tachairt orm anns an ghlean ſo nan truaidhe, a'ta go tric' g am gluaſa', 'g am' chragha, agus 'g am' dhorchacha', a'ta go minic 'g am' bhaca', agus 'g am' tharruinea; a' ta go tric 'g am' mhealla', agus 'g am' cheangala' 'ſan lab; chum nach bithea' ſlighe ſaor agam ann d' ionſui', agus nach mealuin do ghlacan cubhrui' ſe, a'ta air am mealtuin do ghna leis na ſpioradaibh beannaichte. O gu gluaſa' m' oſnaichean thuſa, agus an dolas iionor a'ta mi fulana' air an talamh.

Ioſa, dealra na gloir ſhiorrui' agus cofurtach an anaim 'n a thrialla: maille ruit a'ta mo bheul gan ghuth, agus tha mo thoſd ag labhara' ruit. Cia fad a'ta mo Thighearna cuirea' dail na theachd? Thigea' ſe ugamſa a oglaoch bochd, agus deana' e mi ſamhach; cuirea' e amach a lamh, agus tarruinea' e mi, an tradhan bochd as gach uile eigin. Thig, thig, chion nach bith la, no uair aoibhneach ann, as d' eagmhais; do bhri, gur tu mo ghairdeachas, agus as d' eagmhais a'ta m' anam falamh. Ata mi bochd agus ann an gaintir chruaidh, air m' antromacha' le cuibhreachaibh, gus am furtuich thu orm le ſollus do lathaireachd ſa, gus an toir thu dhamh ſaorſuin, agus gu'm feuch thu do ghnuis ionmhuin dhamh.

Iarra' luchd-eile ann d' aite ſe, ciod air bith is aill leo; cha'n 'eile ni air bith eile 'g am thoileacha', ni

mo

mo thoileicheas e mi, ach thusa' mhian mo Dhia, m' earbs agus mo shlainte. Cha bhith mi ann mo thosd, ni mo sguireas mi do dh urnui', gus am pill do ghras, agus gu'n labhair thu rium' san leath-steach.

Feuch! a'ta mi ann so, Feuch! thigeam annad d' ionsui'; do bhri, gu'n do ghairm thu mi. Lub do dheoir, agus togar d' anam, d' irisealachd, agus du-bhron do chridhe se mi, agus thug iad mi do d' ionsui' se.

Agus do thuairt mi, o Thighearna! gu'n do ghairm mi ort, agus gu'n do mhiannaich mi do mhealtuin se, agus tha mi deas airson cul chuirea' ris gach uile ni, air do shonsa. Ach phrosnaich thu mi, ann toiseach chum gu'n sirin thu; gu robh thusa beannaichte, o Thighearna! a rinn am mhaitheas so ri d' oglaoch sa, reir lionmhorachd do mhor throcair se. Ciod thuilie 'ta aige d' oglaoch re 'g ra' ann do lathair; ach gu'n ilseichea' se fein go mor ma d' choineamh, ag cuimhneacha', do ghna air easaontas agus air a shuarachas fein? Oir ni bheil do choslach sa, ann iongantasaibh uile neimh agus talaimh. Tha d' oibre se uile go ro math, do bhreathanasa fireanach, agus do fhreasdal ag sdiurra' an uile cruthacha'. Uime sin, gloir agus molla' gu robh dhuitse, o ghliocais an Athair, gu'm molla' agus gu'm beannaichea' mo bheul, m'anamsa, agus gach uile ni cruthaichte thusa comhla.

## C A I B. XXII.

*Air Cuimhneachan Sochairean lionmhor Dhea.*

FOSGAIL o Thighearna! mo chridhe se ann do laghsa, agus teagaisg dhamh imeacha' ann d' aitheantaibh. Thoir dhamh do thoilse thuigsin, agus do shochairean

araon go coitchionta agus go arai' chuimhneacha'; le mor urram agus ſmuainteacha curamach; chum o ſo, gur urra' dhamh buidheachas fiuntach thoirt dhuitſe. Go deimhin is aithne dhamh agus tha mi 'g aideacha', nach urra' dhamh molla' dligheach nan gras thoirt dhuit anns an chuid is ro lugha. Tha mi fein na's lugha na gach uile ni math, air an toirt dhamh, agus an uair a'ta mi ſealtuin air d' fheothas ſa, a'ta mo ſpiorad ag falaig, tre mead do chaoineas.

Gach uile ni 'ta againe, araon, ann anam, agus ann corp, agus gach uile ni a'ta ſinn, ag ſealbhacha' o leath-ſteach, agus an leath-amuigh; co acca o'n nadur no oſ-cion an naduir. Siad do ſhochairean th' ann; agus a'ta ſiad 'g a do mholla' ſa, a'ta ſocharach, math; agus trocaireach; o'n tuair ſinn gach uile math. Agus ghe, gu'n tuair an dara aon an tuille, agus an aon eile na bu lugha; ghidhea' is leatſa an 't iomlan; agus as d' eagmhais' cha b' urra' chuid bu lugha bhith aige neach. An ti, a thuair na ſochairean lionor, cha'n urra' dha boſd dheanamh as thoilteneas fein; no cheann ſa thogail ſuas oſ-cion luchd-eile; no maſla thoirt air an iochdaran (no'n neach is lugha); do bhri gur eiſean is moa, agus is fearr, a chuireas an ni is lugha as leath fein, agus is iriſea-laiche, agus is crabhaiche ann an buidheachas thoirt ſeachad. Agus an ti, a mheaſas e fein na's ſuaraiche, na gach uile neach, agus a bheir breath air fein, mar an neach is mi-fhiuntaiche, 'ſe is ro iomchui' chum na ſochairean is moa ghlaca.'

Ach cha bu choir dhaſan, a'ta tearc 'g an glaca' bhith fo dhu-bhron, no ghabhail go olc, no fearmad ghabhail as an ti bheartach; ach na's tocha thuſa thoirt fanaire, agus do mhaitheas mholla' go ro-mhor; chion gu bheil thu ag builleacha' do thiolachdan go pailte,

go

go ſaor, agus go toileach, as eagmhais meas nam pearſan. Tha gach uile nithe teachd uaite, agus air an abhar ſin, anns gach uile tha thu re mholla. 'San dhuit is aithne ciod is ceart, re thoirt do gach aon neach; agus carſon a'ta am beag aige an neach ſo, agus na's pailte aige an neach ud eile: cha' n e ar gnothach ſa breath thoirt; ach buini' ſe dhuitſe, aige 'm bheil toilteneaſa gach neach ſuidheichte.

O ſo, o Thighearna Dhea! eadhon, meaſam mar ſhochair mhor, nach 'eil moran agam o'n tigea' lathair mholla' no gloir o'n leath-amuigh, agus reir nan daoine. Ionnas agus, nach bu choir do neach, air dha ſmuaineacha' air bochduin, agus ſuarachais a phearſa fein, bhith air a chroma' ſios, no bron ghabhail, no bhith ann lag inntin le ſin; ach na's tocha bhith ann ſolas, agus aoibhneas; chion gu'n do thaogh thuſa o Dhea! am bochd agus an t iriſealach, agus iadſan a'ta fo thair aige 'n t ſaoghal, gu bhith mar chairdean caidereach agus mar luchd-tighe dhuit. Mar fhianuiſean air ſo; d' Apſtoil fein, a ſhuidheich thu 'n am prionſuna air aghai na talmhuin uile. Ach ghidhea', chaith iad am beatha ſa 'ſan t ſaoghal ſo gan ghearan, go iriſeal agus neo-lochdach, as eagmhais gach uile mio-run agus cealg; ionnas agus, gu robh iad le lan aiteas, ag fhulana' ſpid airſon d' ainmſe, agus an ni bha fuathach do'n t ſaoghal, ghlac iad e le tlas mor.

Air an abhar ſin, cha bu choir ni air bith, aoibhneas go mor thoirt dhaſan, aige 'm bheil gradh dhuit, agus eolas air do ſhoilſe annaſan, agus gean-math d' orduigh ſiorrui' ſe dha; leis am bu choir dha bhith toileichte, agus air a chofurtacha'; ionnas gu bu mian leis cheart go toileach, bhith mar an neach is lugha; cheart go mor agus bu mhaith le neach eile bhith mar an neach bu mhoa; agus mar ſin, bhith ſamhach agus toileichte

leis an aite is ilſe, mar anns an aite is airde: agus fos bhith toileach, bhith 'ſan t ſaoghal, ſuarach agus fo dhimeas, gan chliu air bith no ainm; agus bhithea' tu, ghe gu tuga' dhuit an tuille urram, na luchd-eile. Oir bu choir do d' thoilſe, agus gaol d' anoirſe dol roi gach uile ni, agus an tuille ſolas thoirt dha, agus eiſean thoileacha' na's moa, na gach uile ſochair, air an toirt, no re thoirt dha.

## C A I B. XXIII.

*Air na ceithear Nitheibh a'ta toirt amach Sio-chainte mhoir.*

TEAGAISGI' mi dhuit anois, mhic, ſlighe na ſio-chainte, agus na fior ſhaorſuin.

Dean, o Thighearna! an ni 'ta thu 'g ra'; chion gu bheil ſo taitneach dhamh ſa re chluintin.

Mhic, dean dicheall, chum toil neach eile dheanamh, na's luaithe na do thoil fein. Taogh do ghna, na's lugha bhith agad, na moran. Sir do ghna an t aite is ilſe, agus bhith fo gheill aige gach uile. Runnaich agus guidh do ghna, gu'n deanar toil Dea go iomlan annad. Feuch! gu bheil an leathaid ſo do dhuine, dol aſteach air criochaibh na ſio-chiante agus na fois.

Thighearna, is mor a'ta do ſheanachas gaoraid ſe, ag cumail anna do iomlanachd; a'ta e beag ann briath-raibh, ach lan do thuigſe, agus pailte ann meas; oir na bithea' e go fireanach air a choimhead leam; cha bhithin air mo chuirea' ann buairea' go furaſda: oir go minic, agus mhothaicheas mi mi fein buairte agus gan fhois, gheabh mi mach gu'n do chul-ſhleamhnaich mi o'n teagaſg ſo. Ach thuſa o Thighearna! d'a bheil gach uile ni comaſach, agus leis an taoil fas an anaim,

anaim, meadaich annam an tuille grais, chum gu'm feuduin do briathra choiliona', agus slainte m' anaim se oibreacha' mach.

*Urnuidh ann aghai' Smuaintean olc.*

O THIGHEARNA mo Dhia! na imeich fada uam. Mo Dhia sa! thoir fanaire mo chuideacha', chion gu'n d'eireich iomad smuaintean fa-leath annam, agus eagala mor ag cragha m' anam. Cionnas theid mi seachad gan dochan, agus cia-mar bhriseas mi iad?

Theid mise romhad deirse an Thighearna, agus ilseichi' mi luchd-gloir na talmhuin, agus fosgali' mi dorsan na gaintir, agus feuchai' mi dhuit falachana na diamhair.

Dean, o Thighearna! mar deir thu, agus teichi' gach uile smuainte aingi' o lathaireachd do ghnuis se. 'Se so mo dhochas agus m' aon solas, ruithea' na d' ionsui' anns gach uile triobloid, maille re earbs annad, ag gairmea' ort o m' uile chridhe, le duil an do sholas thighin ugam.

*Urnuidh airson Soileireachd na Inntin.*

SOILEIREICH mi, o Iosa mhath! le dealra' an t solluis o'n leath-steach, agus thoir amach gach dorchachdas o ionad iomhnui' mo chridhe. Cuir baca' air mo smuainteibh lionor seacharanach, agus smachdaich na buairean a'ta toirt ionnsui' fhoir-eigineach orm; cuir an cath go laidir air mo shon, agus thoir buaidhe air na biastaibh olc, deiream, na ain-mhiana bhuaireasach so; chum gu deanar sio-chainte ann do chumhachd, agus gu cluintea' fuaim pailteis do mhol-

lai'

lai' ſe ann do chuairt naomh; 'ſe ſo, 'ſan choguis ghlan. Orduich do na gaothaibh agus na ſtaoirmeibh, abair ris an fhairg bith ſamhach, agus ris a ghaoth o thuath, na ſeid, agus bithi' ciuineas mor ann.

Cuir amach do ſhollus, agus d' fhirinn ſe, chum gu ſoilſeich iad air an talamh; chion gur talamh diamhaoin agus fallamh mi fein; gus an ſoilleireich thu fein mi. Doirt anuas do ghras; uiſgeich mo chridhe leis an druichd neamhail; thoir uiſge na crabhachd ſeachad chum aghai na talmhuin ionnla', chum tora' math iomlan thoirt amach. Tog ſuas m' inntin air a antromacha' le eullach nan peacan, agus tarruin ſuas m' uile mhian, chum na nithe neamhail; chum air dhamh milſeachd ſonais do rioghachd bhlaſa', nach gabh mi tlachd air bith, air ſmuaineacha' nan nithe talmhui'.

Tarruin agus fuaſgail mi as ſolas uile mio-bhuan nan creatoirean; do bhri, nach 'eil e comaſach do ni air bith cruthaichte mo 'mhian ſa leor-ſhaſacha', no fois thoirt dha. Teannaich mi ruit le ceangal do-dhealaichte ghraidh; chion gu ſaſaich thu fein amhain an graidheor, agus as d'eagmhais fein, is faoin gach uile ni eile.

## C A I B. XXIV.

*Air Seachna' Geur-cheaſnacha' Beathai Neach eile.*

MHIC, na bith deidheal, agus na toir thu fein thaireis gu an-churama gan fheam. Ciod e ſin dhuit ſe, ſo, no ſud? Lean thuſa miſe: oir ciod do ghnothach ſa ſis, ca acca a'ta duine ſo, mar ſo, no mar ſin; no gu bheil an duine ud ag labhairt mar ſo, agus ag deanamh mar ſud? Cha 'n 'eil thuſa, gu freagar thoirt airſon luchd

eile;

eile; ach is eigin dhuit freagar thoirt air do ſhon fein, Air an abhar ſin, carſon a'ta thu 'g a d' chuibhreacha' fein leo. Feuch! is fioſrach miſe air gach uile neach, agus air gach ni a'ta air an deanamh fo neamh; is leir, agus is aithne dhamh, ciod an doigh air bheil gach aon; ciod a'ta ſe ſmuaineacha', ciod is mian leis, agus ciod is ceann do run ſa. Uime ſin, a'ta gach uile ni re bhith air an earba' rium; ach air do ſhon ſa, cum thu fein ann ſio-chainte mhath, agus math do gach neach re gluaſtach, bhith ann an gluaſa' mar is aill leis: oir thig air fein, gach uile ni their, no ni e, do bhri, nach urra' dha miſe mhealla'.

Na bhith fo throm churam airſon ſgaile am mhor ainm, ni mo, na iarr ro-eolas morain, agus na bith go ſonruichte tre ſirea', air do gradhacha' le neach air bith, oir tha ſin ag ginea' luainneaſa inntin, agus dorchachdas mor 'ſan chridhe. Bu toileach labharuin m' fhocul ruit, agus dh innſin mo diamhairean, na featha' tu go curamach air mo theachd, agus gu foſgala' tu doras do chridhe dhamh ſa. Bith freaſdalach agus dean faire ann urnuidheibh, agus ilſeich thu fein anns gach ni.

## C A I B. XXV.

*Air na Nitheibh 'ſam bheil Sioth dhaingean an Chridhe, agus an t Aſtar ſireanach ag coi-ſheaſamh.*

MHIC, do thuairt mi, mo ſhio-chainte tha mi fagail agaibh, mo ſhio-chainte tha mi toirt dhuibh; cha 'n ann mar bheir an ſaoghal, bheiream ſa dhuibh. Tha gach aon neach ag miannacha' na ſio-chainte; ach cha 'n 'eil gach uile gabhail curam do na nitheibh, a bhuineas d o'n fhior ſhio-chainte. Tha mo ſhio-chainte ſe maille ris an luchd iriſeal agus macanta ann chridhe.

Bithi'

Bithi' do ſhio-chainte ſe ann foighidin mhor: ma dh eiſdeas tu rium; agus ma leanas tu mo ghuth, feudai'tu ſio-chainte mhor mhealtuin.

Thoir an aire dhuit fein, anns gach uile ni, ciod a'ta thu deanamh, agus ag ra'; agus ſdiurr do run go lear, gus ſo; chum gu toileich thu miſe 'mhain, agus nach iarr, agus nach miannaich thu aon ni ann taobh-amuigh dhim; agus air dad air bith, na toir breath ubhuin, thaobh deanataſa, no briathran luchd-eile; agus na cuir thu fein ni's mo ann ſatha' le nitheibh, nach d' earbar ruit; agus feudae' e bhith, le ſo, gur beag no gur tearc bhuairear thu. Ach 's i ſdaid na ſuaimhneis ſhiorrui', bhith gan mothach eigin air bith buairei', no gan chragh cridhe no cuirp fhulana', agus ni e corr na beathai' ſo lath-air th'ann. Na faoil uime ſin, gu'n tuair thu ſio-chainte fhireanach, mar mothaich thu eullach air bith; ni bheil an t iomlan ann ſin go maith, mar 'eil do-ſhoirbheas idir agad: ni mo tha ſo iomlan, ma tha gach uile, air an deanamh reir do thogar ſa. Agus na meas thu fein ann ſin, mar ni eigin mor, ni mo ſheallas tu ort fein, mar aon go ſonruichte air a ghradhacha', ma 'ſe gu bheil thu ann cradhachd mor, agus milſeachd; chion nach ann anns na nitheibh ſin dh aithneichear fear-gaoil na ſubh-ailce, ni mo tha fas agus iomlanachd an duine coi-ſheaſamh annta.

*Creud 'ſam bheil e uime ſin? O Thighearna!*

ANN an toirt ſuas do chridhe go iomlan do 'n toil dhiadhai'; ni ann, ann ſirea' na's leat fein, thaobh beag no mor, no thaobh am, no ſiorruidheachd; ionnas agus, gu mairr thu leis an ghnuis ceudna, ag toirt buidh-eachas araon ann am ſoirbheis agus do-ſhoirbheis, ag

co-

co-thromacha' gach uile ni 'ſan mhaigh cheudna. Ma dfhaſas tu go laidir, agus go fad-fhulanach ann dochas, agus gu'n deaſaich thu do chridhe fein, chum an tuille ghiulana', 'n uair tharruinear an ſolas on leathſteach uaite; agus nach fireanaich thu fein, mar neach, nach bu choir na nithe lionor ſin ghiulana'; ach gu fireanaich thu mo cheartas, agus gu moll thu m' ainm naomh ann m' uile orduchaibh; ann ſin triallai' tu ann ſlighe direach agus fireanach na ſio-chainte, agus bithi' earbs cinteach agad, gu faic thu aris mo ghnuis ann mor aoibhneas. Ach ma 'ſe gu'n tig thu ionſui' tair iomlan dhuit fein; bithea' fios agad ann ſin, gu meal thu pailteas na ſio-chainte reir comais do chor fhogairteach air an talamh.

## C A I B. XXVI.

*Air Ardachd na Saoir Inntin, a'ta 'n Urnuidh iriſeal ag toiltin, na's fearr, na Leabha'.*

THIGHEARNA, 'ſe ſo obair an duine fhoirfe; bhith, gan fhuaſgal thoirt go brach do'n anam o bheachda nan nithe neamhail: agus bhith dol air feadh iomad curam, mar gu bithea' ſe gan churam air bith; cha'n ann reir nos an duine leiſge, ach mar gu b' e dlighe arai' na ſaoir inntin bhith ann, nach dlu-lean ri ni air bith cruthaichte tre gradh ain-cneaſta.

Guidheam ort mo Dhia trocaireach ſa! coimhead mi o churam uile na beathai ſo, air eagal gu cuibhreichear mi go anabarr leo; o mhoran uireaſbhui' cuirp, air eagal gu glacar mi le toileachas-inntin; o bhacaibh uile an anaim, an t eagal gu tiligear mi ſios, air dhamh bhith briſte le triobloideibh. Ni bheil mi

'g ra' o na nitheibh ſo, a'ta diamhaoineas ſhaognalta ag ſantacha' le lan togar; ach o na truaidheibh ſin; a'ta, tre malluchd choitchionta ar baſmhorachd, ag antromacha', agus ag cumail air ais, mar phian, anaim d' oglaoich fein; chum agus nach feuda' e, dol aſteach ann fuaſgal ſpioraid, go tric is bu mhian leis.

O Dhia, am melſeachd do labhairte! tionda' dhamh ſa gach ſolas feolmhor, chum ſearbhas, a'ta 'g am' tharruinea' ſa o ghradh nan nithe ſiorrui', agus a'ta go aingi' 'g am' phroſnacha' uige fein, tre gealtuin dhamh ni ſonruichte math eigin, a'ta lathair. O mo Dhia! 'n a tuga' fuil no feoil buaidhe orm, agus na faithea' ſiad an lamh uachdar orm; na mealla' an ſaoghal no ghloir ghaorraid ſe mi; na deana' an Diabhol cealg orm le chleaſachd ſa. Thoir neart dhamh, chum dol 'n an aghai, foighidin, chum fulana', agus bitheantas, chum ſeaſamh gus an chrioch. Thoir unga' cubhrui' do ſpioraid dhamh, air ſon ſolaſaibh uile an t ſaoghail; agus an aite gradh feolmhor, doirt annam gradh d' ainm fein.

Feuch! a'ta biadh, is deoch, agus gach aon ni feamail eile a bhuineas do chumail ſuas an chuirp, mar eullach throm do 'n ſpiorad theaſmhor. Deonaich dhamh, gu gnathaich mi an leathaid ſin do nitheibh le meaſarachd, agus nach cuibhreichear mi am feaſd le mian ainmheaſarach. Cha choir gach ni chuirea' air chul, chion gur eigin, do'n nadur a chumail ſuas: Ach a'ta 'n lagh naomh ag toirmeaſga' an t anabarr ſhirea', no na nithe ſin a'ta 'mhain taitneach dhuinne; oir air achd eile, dfhaſa' 'n fheoil mio-naireach ann aghai' an ſpioraid. Guidheam ort 'ſna nitheibh ſo uile, gu'n teagaiſgea', agus gu'n ſdiura' do lamh mi, chum nach rachuin thar tomhas.

CAIB. XXVII.

## CAIB. XXVII.

*Gu bheil an Speis uaigneach dha fein ag cumail air ais an Duine go mor o'n Ard-mhath.*

MHIC, is eigin dhuit an t iomlan thoirt air ſon an iomlain, agus bith dhiot fein mar neo-ni. Bithea' ſios agad gur moa dòchan dhuit do gradh ſpeiſeal fein, na ni air bith eile, air an t ſaoghal. Tha gach aon ni reir an ghradh, no togar a'ta agad dha, 'g a d' ghreamacha' ris na's moa, no na's lugha. Ma bhitheas do ghaol ſa glan, neo-lachdach, agus orduichte go maith, ni bith thu ann daorſa aige ni air bith. Na ſantaich an ni ſin, nach choir dhuit bhith agad: na bithea' an ni ſin agad, a dfheudàs do bhaca' ſa, agus am fuaſgal o'n leath-ſteach thoirt uaite. Is iongantach e, nach earb thu thu fein rium o iochdar do chridhe go iomlan, maille ris gach uile ni is urra' dhuit bhith agad no mhiannacha'.

Carſon a'ta thu air do chaithea' as le mulad diamhaoin? Carſon a'ta thu air do ſgiothacha' le curamaibh gan fheam? Seaſamh ri mo ghean-math ſa, agus cha'n fhulain thu call air bith. Ma ſhireas tu ſo, no ſud, agus ma's aill leat bhith ann ſo, no ann ſud, air ſga do buantachd fein, agus air ſga do thoileachas arai' fein, chum an tuille bhith agad, cha tig an la bhitheas tu ann fois no ſaor o anachuram; do bhri gu'm faithear anns gach uile ni cronn eigin, agus anns gach uile, bithi' neach eigin a bheir crois dhuit.

Air an abhar ſin, cha'n e gach uile ni air a fhaotuin, no air a mheadacha' o'n leath-amuigh a ni feam dhuit; ach an tair agus an gearra' ſa o'n bhunn, as an chridhe.

Agus cha 'n e 'mhain gu b'aill leam, gu'n tuigea' tu ſo, thaobh airgead agus bearteis; ach fos thaobh gean-mhian onoir, agus togar mollai' dhiamhaoin, a'ta dol thart maille ris an t ſaoghal. Is beag am feam bhitheas 'ſan aite, ma bhitheas ſpiorad na teaſmhorachd dhioth ort; agus ni mo ſheaſas an t ſhio-chainte ſin, a'ta air a ſirea' o'n leath-amuigh; ma tha bunachar fireanach dhioth air cor do chridhe, 'ſe ſo, mar ſeaſamh thu annam ſa; feudae' tu an t aite chaochla', ach cha'n fhas thu na's fearr. Oir, air eireagh do'n cho'-rom agus a ghabhail, gheabh thu ni ſin o'n theich thu, agus an tuille na ſin.

*Urnuidh chum glana' Cridhe, agus dfhaotuin Gliocais neamhail.*

DAIGNEICH mi Dhia tre gras an Spioraid Naoimh: thoir ſpiona' dhamh, chum bhith air mo choineartucha' anns an duine o leath-ſteach, agus chum mo chridhe fhuaſgala' as gach anachuram gan fheam agus triobloid. Na leig dhamh bhith air mo ſhlaoda' le togaraibh fa leath gach aoin ni ſuaraich no luach-mhoir; ach thoir dhamh, gu ſeall mi orra, mar nithe 'ta dol thart, agus orm fein, mar neach a theid thart maille riu: do bhri, nach 'eil ni ſeaſmhach fo'n ghrein; far ann diamhaoineas agus cragh ſpioraid gach uile ni. O, cia glioc an ti, a ſheallas air gach uile ni, air an achd ſo!

Thoir dhamh, o Thighearna! gliocas neamhail, chum gu'n ionſaich mi oſ-cion gach ni, thuſa ſhirea' agus fhaotuin, do ghradhacha' thar gach uile, agus blas bhith agam ort; agus an chuid eile uile thuigſin reir orduigh do ghliocais fein, mar ata ſiad. Deonaich dhamh claona' go crionta o'n ti ni meadal rium, agus giulana' go foighidineach ris an neach, a bheir an aghai-ra'

dhamh:

dhamh: chion gur mor an gliocas ſo, nach gluaiſear neach leis gach uile gaoth bhriathran, ni mo bheirear cluas do'n mhurradhaich aingi' mhealtach: Oir air an doigh ſo theid an ſlighe air a ghalca', air adhairt go dionach.

## CAIB. XXVIII.

*Ann aghai Teagan an Luchd-cul-chaine.*

MHIC, na giulain go olc, ma ſmuaineicheas ſluagh eigin olc ma do thimcheall, na ma their iad an ni noch maith leat go toileach chluintin. Bu choir dhuitſe na bu mheaſa ſmuaineacha' ma do thimcheall fein, agus chreidſin nach'eil aon neach is laige na thu fein. Ma dh imeicheas tu o'n leath-ſteach, cha chuir na briathran itealach, ach beag baol ort. Cha bheag an gliocas bhith ſamhach, ann am an uilc; agus bhith air piltin aſteach ugamſa, agus gan bhith ni's mo air a bhuairea' le breathanas dhaonna.

Na bithea' do ſhio-chainte ann beul nan daoine; oir co acca chuireas iad dealbh math no olc air na their, no ni thu; tha thu direach ceart mar bha thu, an duine ceudna. C'aite am bheil an fhior ſhio-chainte, agus an gloir fireanach? Nach ann annam ſa? An neach air nach' eil togar nan daoine thoileacha', no eagal am mio-thoileacha' ſa, mealai' ſe ſio-chainte mhor. Tha mio-fhois uile an chridhe, agus ſeacharan uile nan ceadfan ag eireagh o ghradh ain-cneaſta agus eagal diamhaoin.

## C A I B. XXIX.

*Cionnas ata Dia re bhith air a ghairmea', agus air a bheannacha' ann 'sna Triobloideibh.*

BITHEA' d' ainm se, o Thighearna beannaichte go siorrui'! do bhri, gu'm b'aill leat am buairea', agus an triobloid so thighin orm. Cha'n urra' mi a sheachna', ach tha feam agam air ruithea' na d' ionsui' se; chum gu'n toir thu comhna' dhamh, agus gu pill thu e ann math dhamh. O Thighearna! ata mi nois ann triobloid, agus tha soimeachd cheart aige mo chridhe; ach ata mise go trom air mo chragha' leis an triobloid so lathair. Agus anois, Athair ionmhuin! ciod their mi. Ata mi air mo ghlaca' am measg nan teannacha: Dean fuasgal orm 'san uair so. Chum na crioch so, thanaig mi chum na uair so; chum agus gu bithea' tu air do ghloireacha', an uair dh ilseichear mi go mor; agus gu saorar mi leat. Gu'm bu taitneach leat, o Thighearna! gu teasruigea' tu mi. Oir ata mi bochd, agus ciod is urra' dhamh dheanamh, agus as d' eagmhais, c'aite an teid mi? O Thighearna! thoir foighidin dhamh fos'san am so. Cuideich mi mo Dhia, agus ni gabh mi eagal cia mead air bith bhitheas mi air mo sharacha'.

Agus anois ann meadhan nan nithe so; ciod their mi? ach Thighearna gu deanar do thoilse; thoill mi go maith, bhith araon fo thriobloid agus air mo sharacha'. Is eigin dhamh go deimhin a ghiulana'; o, nach deanuin sin go foighidineach; gus an teid an stoirm thart, agus gu deanar an uair na's fearr! Ach tha do lamh uilechumhachdach, eadhon, comasach air am bhuairea' so thoirt uam, agus a fhoir-neart sa chiuineacha', air eagal

gu'n

gu'n tuit mi go iomlan fui' : mar rinn thu au cead uair agus go tric dhamh roi fe, o mo Dhia, mo throcair fe! Agus mar is móa ata fo cruaidh ormfa, is furaifde go mor an t arrach fo dheanamh le lamh an ti is airde.

## C A I B. XXX.

*Air Tora' an Chuideachd dhiadhai' agus Muingean an Ghrais air ath-fhaotuin.*

MHIC, is mife an Tighearna, a bheir neart an la na triobloid; thig ugamfa,' n uair nach' eil an gothach dol leat go maith. 'Se fo ni a' ta go mor ag baca' an t folais neamhail; gu bheil thu mall ann thu fein thionda' chum urnuidh. Oir roi dhuit mife ghuidhea' go durachdach, tha thu firea' 'fan am cheudna ioma folafan, agus 'g a do thoileacha' fein leis na nitheibh o'n leath-amuigh; agus uime fin, tachairi 'fe, gur beag ni t iomlan feam dhuit, gus an toir thu fanaire, gur mif'an ti a thearuineas an dream 'a ta cuirea' an earbs annam; ni mo tha'n taobh-amuigh dhim cobhar comafach, no comhairle tharbhach, no eadhon, leigheas buan 'fam bith. Ach nois air ath-ghlaca' dhuit an fpioraid, fas laidir ann deidh an ftoirm ann foilus mo throcairean fa; do bhri, gu bheil mi fogus, deirfe an Tighearna, chum gu caraichin fuas an t iomlan, cha 'n e 'mhain, gus an lan, ach go barrach, agus go pailte,

Am bheil aon ni cruaidh dhamh; no 'm bith mi coflach ris an ti a their agus nach coilion. C'aite bheil do chreideamh fa. Seafamh go daighean maille ri buanfheafmhachd. Bithea' foighidin agad, agus bith do dhuine neartmhor; thig folas ugad 'na am fein. Fan

rium

rium, fan, thig mi, agus ſlanaichi' mi thu. 'Se buairea'ann, a 'ta 'g a do chragha' ſa, agus is eagal faoin' ann, a' ta cuirea' oilte ort. Ciod ata t anachuram ſin, ma thimcheall nan nithe tuitemeach ſin re thighin, ag toirt ugad, ach gu bithea' bron air muin bron agad. Is leoir do'n la uilc fein. Is neo-tharbhach agus is diamhaoin an ni, bron no gairdeachas ghlaca', ma na nitheibh re thighin, a theaganih nach tachair go ſiorrui'.

Ach tha 'n duine buailteach le bhith air a mealla' le leathaid ſo do ſmuainteicheibh, agus is cothar e, air an anam a'ta foſd lag, a bhith air a tharruinea' go furaſda chum ceilg-chogair an mamhaid. Oir is coidheis leiſean, co acca is ann le nitheibh fior no breagach ni e fanoid ort, agus mheallas e thu; co acca thiligeas e thu thaireis le gaol nan nithe a' ta lathair, no tre eagal nan nithe re theachd. Air an abhar ſin, na bithea' do chridhe fo thriobloid, no fo eagal. Creid annam ſa, agus bithea' earbs agad an mo throcair. An uair ſhaoileas tu thu fein bhith fada uam, is tric ata mi na's foiſge dhuit. An tra mheaſas tu an t iomlan cailte ach beag; ann ſin go tric tha thu air ſlighe na coſain mhoir, agus na toilteneis. Cha 'n 'eil an t iomlan cailte, gach uair, air an tachair rud, air an t ſheol, nach bu maith leat. Cha choir dhuit breath thoirt, reir am mhothach a 'ta lathair, na thu fein thoirt thaireis ann leathaid do achd, gu triobloid air bith, cia taobh air bith o tig i, no ghabhail go olc, mar gu'n tuga' tu gach earbs thaireis, bhith air do thearuinea' as.

Na ſaoil thu fein bhith air do fhagail go iomlan, ghe gu cuirin car tamul triobloid eigin ugad', no fos, gu tarruinin uaite an ſolas taitneach, is mian leat; oir 'ſe ſo'n ſlighe gu rioghachd nan neamh. Agus gan amharas air bith, tha ſo na's tarbhaiche dhuitſe, agus do'n chuid

cile

eile do m' oglaochaibh; chum gu'm bithea' ſibh air bhur gnathacha' le amharraibh; na gu bithea' gach uile ni agaibh reir bhur 'n aill. Is aithne dhamh na ſmuaintean uaigneach; do bhri, gu bheil e ro iomchui' chum ſlainte d'anamſa, gu'm fagar thu air uairean gan bhlas, air eagal gu'n togar ſuas thu le deagh ſhoirbheas, agus nach gabha' tu tlachd anns an ni ſin, nach'eil annad; an ni thug mi, feudae' mi thoirt' air falbh aris, agus thoirt ſeachad air ais, an uair is aill leam.

An tra bheir mi e, is leam fein fos e, an uair tharruineas mi uaite aris e, cha'n' eil mi gabhail ni do d' chuid ſe; chion gur leam fein gach uile deagh thabhairt, agus gach uile tiolaca' iomlan. Ma chuireas mi ugad antromachd, no do-ſhoirbheas air bith; na bith re gearan, agus na tuitea' do chridhe ſios. Oir is urra' dhamh do thogail ſe ſuas go eallamh aris; agus an eullach uile thionda' gu gairdeachas. Ach ghidhea' ſin, ata mi co-thromach agus go ionmholta go mor, an uair 'ſam bheil mi mar ſin ag buintin ruit.

Ach ma tha thu ſmuaineacha' go ceart, agus ag beachda' na firinn: cha bu choir dhuit bhith air do thiligea' ſios go brach, na bhith fo bhron go mor, airſon tarſuineachd air bith; ach aoibhneas dheanamh na's tocha, agus buidheachas thoirt ſeachad; ſeadh an aon ni ſo mheaſa', mar aoibhneas; nach 'eil mi 'g a do chaomhna' ſa, air dhamh do chragha' le bronaibh; mar ghradaich an t Athair miſe, is amhuil ſin, do ghradhaich miſe ſibhſe: do thuairt mi re mo dheiſciobluibh ionmhuin ſe, an dream nach do chuir mi go deimhin ionſui' aoibhneaſa aimſireal, ach ionſui' cathan mor, cha'n ann, chum onoirean, ach gu tairean, cha'n ann, chum diamhaoineas, ach gu ſaothairean, cha'n ann chum fois, ach gu tora' math thoirt amach ann foighidin. Cuimhneich, o mo mhic! air mo bhriathaibh ſa ſo.

## C A I B. XXXI.

*Air Dearmad gach uile Creatoir, chum gu'm feudar an Cruthadair fhaotuin.*

THIGHEARNA! tha feam agam go mor, fofd air an tuille grais; m' is eigin dhamh teachd go fad air m' adhairt, far nach bith e ann comas neach air bith, no aon ni cruthaichte mo bhaca'. Oir, cia fad agus chumas ni air bith mi; cha'n urra' mi ruithea' go faor ann d'ionfui' fe. Bu mhian leis an ti fin dol air iteag, a thuairt, co bheir dhamh fgiathan mar cholmain, agus theid mi air iteag, agus bithea' mi aig fois? Ciod bhitheas aig tamh na's moa, na'n t fuil neo-lochdach a'ta fealtuin do ghna air Dia? Ciod an ni' ta na's fuafgailte, na neach, nach'eil miannacha' dad air an talamh. Is coir do'n duine, air an abhar fin, dol thaireis, agus direa' fuas of-cion gach uile ni cruthaichte, agus e fein fhagail go iomlan, agus feafamh ann anabarrachd inntin, agus a fhaicin, nach' 'eil agad fa, Chruthadair nan uile! aon ni coflach ris na creatoireibh. Agus mar bith neach fuafgailte o gach uile ni cruthaichte, cha'n urra' e go faor an aire thoirt air na nitheibh neamhail. Agus uime fin, is tearc an dream gheabhar 'n an luchd fein chuirea' air leath-taobh go lear o na nitheibh, a fgriofar, agus o na creatoireibh.

Chum fo, is mor an gras a'ta air iarra', chum gu'n ardaichea' e t anam, agus gu'n toga' fe fuas e os a chion fein: Agus mar bith an duine air ardacha' ann fpiorad, agus air a fhaora' o gach uile ni cruthaichte, agus air a cheangala' uile re Dia; ciod air bith is aithne dha, agus ciod air bith a'ta aige; cha mhor is briogh dha.

Is

Is fad an uine bhitheas e beag, agus laitheas e iosal, a mheasas ni air bith mor, ach amhain an t aon math do-thomhaiste agus siorrui'. Agus ciod air bith ni, nach e Dia e, is neo-ni e: agus bu choir dha; bhith air a mheasa' mar an lom neo-ni. Tha dealacha' mor, ann eadar-gliocais an duine shoilseichte agus chrabhaich; agus eolais an duine fholuimte, agus an chleireich thion-sgalaich. Is flathaile go mor am folum sin a'ta srutha' nuas o'n chumhachd dhiadhai', na folum sin a gheabhar le saothair tre deas-chiall an duine.

Tha moran sluaigh air am faotuin, leis am mian an choi-beachda', ach ni gabh iad curam na nithe sin, ghnathacha' a'ta air iarra' uige. Tha e na bhaca' mor, chion gu bheil sinn ag seasamh air cothraibh agus air nitheibh mothachail, agus nach' eil ach am beag againe do 'n smachdacha' iomlan. Cha'n aithne dhamh, ciod e, no co spiorad, leis an treoreichear sinn, agus ciod tha sinn gabhail oirne fein, a'ta toileach ann an coslach, bhith air ar gairmea' spioradalta; agus gu gabha' sinn saothair go anabarr, agus gu bithea' anachuram go mor oirne, ma nithe suarach; agus nach bithea' ar ceadfan againe, ach gann re cheille; chum smuaineacha' air ar leath-steach fein.

Mo thruaidhe! ann deidh cuimhneachan beag, air ball, leamai' sinn amach assaine fein aris; ni mo cho-'romaicheas sinn arn oibre fein tre ceasnacha' tean; agus ni seall sinn c'aite bheil ar togara sa 'nan laithea', agus ni mo chaonas sinn, cia neo-ghlan a'ta gach uile ni, a ni sinn: Oir thruaill gach feoil a slighe fein, agus uime sin, lean an tuile mhor i; air an abhar sin, an tra ata ar togar o'n leath-steach go trom air a thruaillea', is eigin ann sin, gu bith an gniomh, ag leantuin as, eadhon clar-innsea' uireasbhui' an treunais o'n taobh-steach

air a thruaillea': amach as an chridhe ghlan, thig tora' an deagh bheathai.

Sirear amach; cia mead a rinn neach, ach cia mead an t ſubhailce, leis am bheil ſe 'g a dheanamh, ni tomhaiſear go tionſgalach e. Ma bha ſe neart-mhor, beartach, maiſeach, inleachdach, no 'n a dheagh ſgriobhoir, no na cheoloir math, 'na oibreich math; lorgaraichear ſo mach; ach cia bochd, bha ſe ann ſpiorad, cia foighidineach agus caomh, cia crabach agus ſuidheichte o taobh - ſtigh, cumar ſo ſamhach le moran. Tha nadur ag amharca' air nitheibh iomallach an duine, ach ata 'n gras 'g a thionda' fein chum na nithe o'n leath-ſteach do duine. Tha nadur go tric mealta, tha gras'g earbſa' ann Dia, chum nach meallar e.

## C A I B. XXXII.

*Air arn Aich-euin fein, agus Diulta' gach uile Sannt.*

MHIC, cha 'n urra' dhuit ſaorſuin iomlan bhith agad; mar aich-euin thu thu fein go lear. Tha luchd an ſirea' fein uile, agus an luchd graidh fein ceangailte le cuibhreachaibh, lan do thogaraibh, do churam, neo-ſhuidheichte, ag ſirea' an ſochair fein do ghna, ni iad na nithe a bhuineas no Ioſa Crioſd; ach ata iad go tric re inleachd, agus ag dealbha' an ni ſin nach ſeaſamh! Oir thig an t iomlan gu neo-ni, nach 'eil teachd o Dhia. Cum an focul gear agus coilionta ſo; treig gach uile ni, agus gheabh thu gach uile ni: fag an ſannt, agus thig thu air fois; lamhaich ſo go maith ann d' inntin; agus an uair choilionas tu ſo, tuigi' tu gach uile ni.

Thighearna; cha' n e obair aoin la tha ann ſo, ni mo 'ſe cluich na cloinne tha'n! ſeadh 'ſan 'ſan fhocul

ghear

ghear ſo, a'ta iomlanachd nan daoine diadhai' uile air a cho-dhuna'.

Mhic, cha choir dhuit bith air do philtin air d' ais, no bith air ball air do thilgea' ſios; air dhuit ſlighe nan foirfeachd chluintin; ach ann aite ſin, bhith air do phroſnacha' le ſin, chum nithe ard ghabhail fo laimh; na anns an chuid is lugha, bhith ag oſnacha' tre mian ann deidh nan nithe ſin. Bu maith leam an gnothach bhith agad mar ſo, agus gu tigea' tu air d' adhairt go fad ſo; chum agus nach bithea' tu'na do ghraidheor dhuit fein; ach gu ſeaſamha' tu go iomlan air mo ſmeid ſe, agus air ſmeid an ti a ſhuidheich mi 'nam Athair tbaireis ort: ann ſin toileichi' tu miſe go mor, agus racha' do bheatha ſa uile thart ann aoibhneas agus ſio-chainte. Tha moran agad foſd re threigſin; mar aonduich thu dhamh iad uile gan fhuileach, ni faith thu an ni'ta thu 'g iarra'. Comhairleicheam dhuit or air a dhearbha 'ſan teine cheannacha' uamſa, chum gu dea-nar ſaoibhir thu, 'ſe ſin, gliocas neamhail a'ta ſol-tara' gach ni talmhui fo chois. Cuir air chul gliocas na talmhuin, agus gach uile fein ſhirea', chum thu fein agus an ſaoghal thoileacha'.

Dubhairt mi, gu bu choir dhuit na nithe ard, agus iadſan a'ta luach-mhor an ſealla dhaoine thoirt ſeachad; chum na nithe ſin cheannacha' a'ta air am meaſa' ſuar-ach. Oir a'ta 'm ſior ghliocas neamhail air a fhaicin araon beag agus ſuarach, ſeadh, agus air a leubhairte thaireis chum dio-chuimhne le daoine: an gliocas ſin a'ta 'g innſea' dhuinne beachd ioſal bhith againe duinne fein, agus gan bhith ſirea', bhith mor air an talamh ſo; a'ta moran 'g a molla' le'm beul, ach 'n an caithea' beathai ſe, a'ta iad fad uaipe: Ghidhea' ſin,'ſe ſo chlach luach-mhor ſin, a'ta folluichte air moran.

CAIB. XXXIII.

## CAIB. XXXIII.

*Air Neo-ſheaſmhachd an Chridhe agus air Seola' ar Run deireanach gu Dia.*

MHIC, na creid do thogarſa, a'ta nois lathair agad; oir arraichear e go grad, chum aon eile. Am fad agus bhitheas tu beo, tha thu buailteach le caochla, eadhon ann aghai' do thoil; ionnas gu bheil thu air 'd fhaotuin air uairean, aoibhneach, air uairean bronach, air uairean ſocarach, air uairean triobloideach; nois crabhach, 'n am eile neo-chrabhach; nois tionſgalach, 'n am eile leaſg; nois trom, 'n am eile aotrom; ach a'ta eiſean a'ta glioc agus teagaiſgte ann ſpiorad ag ſeaſamha' os-cion nan arrachan ſin uile, gan ſmuaineacha' air an ni ſin, a'ta ſe mothacha' ann fein, no air cia taobh o'n ſeid gaoth na caochlaideachd; ach a'ta run iomlan inntin ſe ſuidheichte, chum gu ruigea' ſe air chrioch dhligheach, agus air a miannacha' go mor. Air an doigh ſo, feudae' ſe mairrea' mar aon 'ſan aon ſdaid, gan bhith air a chratha', air dha, ſuil a ruin neo-lochdaich ſdiura' ugamſa do ghna, air feadh gach uile tachairt, a thig air.

Oir mar is gloine bhitheas ſuil an ruin, mar is fearr is urruin neach dol troimhe nan ſionntan ſa-leath ſin; ach ann moran, tha ſuil an ruin ghloine, dorch; oir feallai' ſinn go eallamh, chum ni air bith taitneach a thig 'n ar ſlighe. Oir is tearc a'ta neach re fhaotuin ſaor go lear, o gach uile fein ſhirea'. Mar ſin, thanaig na Iudhaich roi ſo, gu Beathania chum Martha, agus Muire, cha 'n ann airſon Ioſa 'mhain, ach chum agus gu faicea' ſiad Luſarus. Air an abhar ſin, is eigin gu glanar ſuil an ruin, chum gu bith i direach agus neo-lochdach; is eigin dhi bhith ſeolta ugamſa thaireis air gach cuſbair ſa-leath, a thig 'na rod ſa.

## CAIB. XXXIV.

*An Ti aige bheil Gradh do Dhia thar gach uile Ni, gheabh e Blas air Dia anns gach uile Ni.*

FEUCH! mo Dhia, agus m' iomlan; ciod is aill leam thuille ſo, agus ciod na's ſona is urra' mi mhiannacha? O am focul mileis agus blaſta! Ach dhaſan leis an toil am focul; cha'n e ann ſaoghal, no na nithe 'ta 'ſan t ſaoghal. Mo Dhia, agus an t iomlan. Is leoir a'ta air a ra' riſean a'ta tuigſin; agus ſin go minic air airiſea', is aoibhneach e do'n fhear-ghaoil: oir air dhuit bhith lathair, a'ta gach uile ni toirt ſolas; ach air dhuit bhith as an t ſealla, 'ta gach uile mio-bhlaſta. Is tu a toirt fois cridhe, agus an ſio-chainte mhor, agus an t aoibhneas taitneach. Is tu bheir oirne ſmuaineacha' go maith air gach aon, agus do mholla' ſa anns na nitheibh uile; ni mo is urra' do ni 'ſam bith, bhith taitneach fada as d' eagmhais: ach is eigin do d' ghras bhith lathair, chum a dheanamh taitneach agus ſo-bhlaſta, agus is eigin do ſin, bhith deaſaichte le an-loin do ghliocais fein.

Eiſean aige 'm bheil blas ort, ni bheil aon ni nach 'eil dhaſan blaſta. Agus an neach aige nach 'eil blas ort, ciod an tlachd is urra' dha bhith aige? Ach tha luchd-gliocais an t ſaoghail agus luchd-iongantais na feola, fad amach o bhlaſa' do ghliocais ſe; do bhri, gu bheil moran diamhaoineas ann ſud, agus gheabhar am bas ann leanachd na feola. Ach iadſan, a'ta 'g a do leantuin ſe, tre dimeas nan nithe ſaoghalta, agus marbh-chlaoithea' na feola, tha iad fioſraichte go deimhin bhith glioc; chion gu bheil iad air an aiſigea' o dhiamhaoineas gu firinn, o'n fheoil gus an ſpiorad: do'n dream ſo, tha

Dia

Dia blaſta; agus ciod air bith do mhath, a'ta air fhaotuin anns na creatoireibh, a'ta ſiad ag fagail an iomlan chum molla' an Cruthadair ſe. Is mor agus is ro mhor dealach taitneis an Chruthadair, agus an chreatoir, na ſiorruidheachd, agus na aimſir, an t ſolluis neo-chruthaichte, agus an t ſolluis air a ſhoilſeacha'.

O ſholluis ſhiorrui' a'ta dol thaireis air gach uile ſollus cruthaichte! dealanaich amach do ſhoilſe os ard, a theid troimhe meadhana uile mo chridhe. Glan, altram, ſoileireich, agus beathaich mo ſpiorad ſa maille ri uile chumhachdaibh ſe; chum gu ſluigear dhuit e ſios ann nealaibh aoibhneach ſubhach.

O! cuine thig an uair ſo-mhiannach, agus bheannaichte ſo, chum gu ſaſaich thu mi le do lathaireachd ſa, agus gu bhith thu dhamh, mar gach uile ni, anns na uile nitheibh? Am fad agus nach deonaichear ſo dhamh, ni 'm bith mo ghairdeachas ſlan. Mo thruaidhe! tha ſean duine foſd beo annam, ni bheil e go lear air a cheuſa', ni bheil e go iomlan marbh; a'ta ſe miannacha' foſd go laidir ann aghai' an ſpioraid, a'ta ſe re coga' 'ſan taobh ſtigh dhim, agus ni fulain e do rioghachd m' anaim, bhith ann ciuineas.

Ach thuſa, o Thighearna! a'ta rioghacha' thaireis air cumhachd na mara, agus a'ta ciuineacha' gluaſan a tuinn ſe; eireich agus cuideich leam; ſgaoil as cheille an ſluagh, leis ann aill an coga', agus brugh iad ann do neart. Guidheam ort, taiſbean amach do ghniomharan iongantach, agus bithea' do lamh dheas air a gloireacha'; do bhri, nach 'eil dochas no faſga' eile agam; ach annad ſa (amhain) Thighearna mo Dhia!

## CAIB. XXXV.

*Ni bheil lan Dion o Bhuairea' ſam Bheatha ſo.*

MHIC, cha'n 'eil thu chaoidhe tearuinte 'ſam bheatha ſo; ach co ſada agus bhitheas tu beo, tha airm ſpioradalta feamail dhuit do ghna. Tha thu caithea' do bheatha am meaſg nan namhaid, agus bheirear ionnſui' ort o'n lamh dheas, agus o'n lamh chli. Air an abhar ſin, mar dean thu feam do ſgiath na foighidin air gach taobh, cha bhith thu fad as eagmhais leon. Bhar air ſin, mar cuir thu do chridhe ſuidheichte annamſa, maille re toil dhireach, chum gach uile nithe fhulana' air mo ſhon-ſa; cha 'n urra' dhuit teas a chogai' ſo ghiulana', no teach chum buaidhe nan Naomh bheannaichte Air an abhar ſin, is cubhai' dhuit dol go fearail troimhe gach uile, agus lamh laidir ghnathacha' 'n aghai' gach uile ni, a thig ann d' aghai' ſe. Oir bheirear am manna d'a ti bheir buaidhe, agus fagar na truaidhean lionmhor aige an lundaire.

Ma ſhireas tu fois anns am bheatha ſo; cionnas ann ſin, thig thu ionſui' na fois ſhiorrui'? Na cuir thu fein, chum fois mhor ſhirea'; ach chum mor foighidin. Sir am fior fhoighidin, cha 'n ann air an talamh, ach air neamh, cha 'n ann meaſg nan daoine, no meaſg nan nithe cruthaichte; ach ann Dia 'mhain Bu choir dhuit gach uile ni go toileach fhulana', airſon gaoil Dhea, eadhon, gach ſaothair, gach bron, gach buairea', gach trioblоid, gach iomaguin, gach eigean, gach tirmeachd, gach eacoir, gach cul-chainte, gach cronnachd, gach rifealachd gach naire, gach ſmachd, agus gach uile tarchuiſne. Tha na nithe ſo 'g ar cuideacha' chum

ſubhailce, tha ſiad ag dearbha' ur-oganach Chrioſd, tha ſiad ag deanamh an chruin neamhail. Bheir miſe ſeachad duais ſhiorrui' airſon an t ſaothair ghear ſo, agus gloir iomadach airſon an naire ſin car tamul.

Am bheil thu ſaoilſin, gu bith ſolaſan ſpioradalta agad do ghna, an uair is aill leat? Cha robh an leathaid ſin, do ghna aige mo Naoimh ſe; ach ann aite ſin, trioblaidean lionmhor agus buairean fa-leath, agus dolaſan mor. Ach ghiulain iad, iad fein go foighidineach anns gach uile, agus bha 'n earbs ſa na bu mhoa ann Dia, no annta fein: air fios bhith acca, nach fiu fulanaſan na aimſir ſo, chum bhith air an cuirea' ann coimeas ri toilteneas an ghloir re theachd. 'An aill leat ſin bhith agad air ball; is gann a fhuair moran ann deidh nan deoir lionmhor agus na ſaothairean mor. Fan ri Dia, dean go duineal, gabh miſneach; na caill dochas, na tuit air falbh: ach thoir ſuas araon d'anam agus do chorp, chum gloir Dhea. Bheir miſe duais go pailte dhuit; agus bithi' miſe fein maille ruit anns gach uile trioblaid.

## C A I B. XXXVI.

*Ann aghai' Breathanaſa dhiamhaoin nan Daoine.*

MHIC, leig do chridhe go daighean air an Tighearna, agus na gabh eagal as breathanas dhaonna; an uair bheir do choguis fianuis ort, thu bhith crabhach agus neo-chiontach. Is ſona, agus is math, bhith ag fulana' air an doigh ſo; agus ni mo bhitheas ſo trom do'n chridhe iriſeal, aige bheil an tuille earbs ann an Dia, no anna fein; ata moran ag ra' moran, agus air an abhar ſin, ata beag creideas re thoirt dhoibh. Ach cha'n 'eil e comaſach gach aon neach thoileacha'. Oir, ghe gu'n

gu'n d'rinn Pol a dhicheall, gach uile thoileacha' 'ſan Tighearna, agus gu'n d' rinnead e mar an t uile do gach uile neach; ach anns an am cheudna, ni d' rinn e, ach beag ſuim dhe; gu'n tugar breathanas air le la an duine.

Rinn e na's leoir, agus mhead is a bha na comas, agus b'urruin e, chum togail ſuas (nadiadhachd), agus ſlainte luchd-eile; ach cha b'urra' dha bhaca', e fein bhith air uaireibh fo bhreathanas agus tair luchd eile. Uime ſin, dh earb e t iomlan ri Dia, d'am b'aithne an t iomlan, agus dhion ſe e ſein le foighidin agus iriſealachd, ann aghai' beoil luchd labharai' 'n uilc, no fos luchd ſmuaineachai' nan nithe faoin agus cronnail ma thimheall, agus luchd tiligei' nan nithe ſuarach air, reir an toil. Ach ghidhea' ſin, thug e freagar dhoibh air uaireibh, air eagal gu'n ginear maſla' do'n dream lag, amach a thoſd ſa.

Co e thuſa, gu gabha' tu eagal a duine baſmhor? An diu 'ta ſe, agus amarach ni faicear e. Bithea' eagal Dea ort, agus ni cuir oilte nan daoine fiamh ort. Ciod is urra' aon neach dheanamh ort tre briathran, no eacoirean? Ni iad dochan airſan na's tocha na ort ſa; cha 'n urra' e teichea' o bhreathanas Dea; ciod air bith neach e. Bithea' Dia agad roi do ſhuilean, agus na bith re conſboid le briathraibh gearanach. Agus ma 'ſe, reir coſlach, gu'n tugar buaidhe ort an-ceart uair, agus gu bheil thu ag fulana' na tair ſin, nach do thoill thu; na bith re gearan, agus na dean do chrun ſa na's lugha, tre mio-fhoighidin; ach ſeall ſuas na's tocha orm ſa air neamh a'ta comaſach air do thearuinea' as gach uile naire, agus eacoir, agus thoirt do gach aon neach reir a ghniomhara ſa.

## C A I B. XXXVII.

*Air Geilleachdain glan agus lan Dhinn-fein, chum Fuasgal Chridhe fhaotuin.*

MHIC, fag thu fein, agus gheabh thu mise, seasamh gan raoghain, agus gan bhith 'g a do shirea' fein, agus cosaini' tu do ghna. Oir cuirear an tuille grais ruit, go luath agus bheir thu thu fein thaireis dhamh, gan thu fein ath-thogail aris.

Thighearna cia tric bheir mi mi fein suas, agus creud na nithe anns an fag mi mi fein? Do ghna, agus anns gach uile uair, maraon anns an ni a'ta beag, mar anns an ni sin a'ta mor. Dealach cha dean mi; ach is aill leam thusa bhith air d' fhaotuin ruisgte anns gach uile nithe; air achd eile, cia-mar is urruin e bhith, gur leam sa thu, agus gur leatsa mise: mar bibh thu saor de do thoil arai' fein, asteach is amuigh? Agus mar is luaithe ni thu so, mar is fearr bhitheas e dhuit: agus mar is laine, agus mar is direiche ni thu e, mar is moa thoileicheas tu mise, agus mar is moa, mar sin, chosaineas tu fein.

Tha cuid 'g an toirt fein suas dhamh; ach sin fein, le cumail air ais ni eigin; oir ni bheil iad ag earba' go iomlan ri Dia; agus air an abhar sin. tha iad dicheallach chum solar dheanamh dhoibh fein. Tha cuid eile, eadhon ag toirt suas an iomlan 'san toiseach; ach ann deidh sin, air dhiobh bith buailte le buairea,' tha iad ag piltin air an ais chum an cead, agus toil arai fein; uime sin, is beag an t astar 'ata iad ag deanamh ann subhailce. Agus ni tig iad ionsui' fuasgal fireanach an chridhe ghloin, agus chum gras mo chaidereis aoibhneach sa; mar toir iad iad fein suas go lear anns an toiseach, agus mar

mar dean iad iobairt lathail dhiu fein dhamh ſa; as eagmais ſo, cha 'n eil e ſeaſamha', agus ni ſeaſamh ceangal diadhai'.

Thuairt mi go minic ruit, agus nois aris tha mi 'g a ra': fag thu fein, agus thoir thu fein ſuas dhamh, agus mealai' tu ſio-chainte mhor o'n leath-ſteach; thoir an t iomlan airſon an iomlan: na ſir dad, na gairm dad air ais: ſeaſamh go glan, agus go dochaſach annam ſa, agus bithi 'miſe agad. Bithea' thuſa fuaſgailte ann chridhe, agus ni cuirear thaireis le dorchadas thu. Dean dicheall chum ſo, guidh airſon ſo, miannaich ſo. chum gu feud thu bith air do ruſga' o gach fein ſhirea'; chum air dhuit bith ruiſgte, gu 'n lean thu do Ioſa lomnochda, chum agus gu baſaich thu dhuit fein, agus gu bith thu beo dhamh go ſiorrui'. Ann ſin, theid as do gach ſaoilſin dhiamhaoin, do gach buairea' agus do gach anachurama. Ann ſin fos, fagai' an t eagal neomheaſarach thu, agus baſaichi' ann gaol ain-cneaſta.

## C A I B. XXXVIII.

*Air Riaghailt mhath nan Nithe o'n leath amuigh, agus air dol gu Dia 'n arn Eigean ſa.*

MHIC, is eigin dhuit go dicheallach ſuil bhith agad air ſo; gu bith thu anns gach aite, gach gniomh, no deanatas o'n leath-amuigh, ſaor agus do thighearna ort fein o'n taobh-ſtigh' dhiot fein; agus bithea' gach uile ni fothad ſa; agus na bith thuſa fo aon diu; chum gu bith thu mar thighearna agus d' fhear-ſeolai' air do ghniomh arai' fein; cha'n ann mar ſheirbheaſach, no mar thraille; ach na's tocha, mar dhuine ſaor, agus mar fhior Eabhruidheach air a thoirt

thaireis, chum cranachar agus ſaorſuin clainn Dea ; a'ta ſeaſamh oſ-cion nan nithe a'ta lathair, agus ag beachda', air na nitheibh ſiorrui' ; a'ta ſealtuin le ſuil chli air na nitheibh a'ta dol thart, agus air na nitheibh neamhail leis an deas : ni tarruin na nithe aimſireal iadſan, chum leanachd riu, ach tarruini' ſiad na's tocha na nithe ſin chum na crioch fa'n deacha iad an orducha' le Dia, agus an ſuidheacha' leis an ard ſhear-oibre, an ti nach d' fhag ni air bith neo-orduichte 'na ghniomharaibh ſe.

Ma 'ſe fos, agus nach ſdiur thu thu fein tre taiſbean iomallach air bith, agus nach moa ſheallus tu le ſuil fheolmhor air aon ni a chi, no chluineas tu : ach air ball anns gach uile abhar, gu'n teid thu ſteach maille re Maoiſe chum do chomhairle chuirea' ri Dia 'ſam bhothan naomh ; cluini 'tu air uair, am freagar diadhai' agus pilli' tu as, air do theagaſga' ann moran do nitheibh a'ta lathair agus re teachd. Chuaidh Maoiſe do ghna chum am bhothan airſon fuaſgala' nan ceiſdean, agus nan nithe teagmhach ; agus ruith ſe chum cuideacha' na nrnuidh ann aghai' gabha agus aingidheachd nan daoine. Amhuil mar ſin, is choir dhuitſe ruith ſteach gu uaigneas do chridhe, agus an cuideacha' diadhai' ghuidhea' go durachdach. Oir bha Ioſua agus Clann Iſrael, mar a'ta ſinn ag leabha', air am mealla' leis na Gabaonaiteibh; chion, nach co chuir iad ann an toiſeach, an comhairle ri Dia, ach le creideas go faraſda thoirt do bhriabhraibh mileis, bha iad air an toirt air ſeacharan, le crabh cealgach.

CAIB. XXXIX.

## CAIB. XXXIX.

*Cha'n eigin do'n Duine bhith ro dhian 'na Gnothachaibh ſe.*

MHIC, earb do ghnothach riumſa do ghna, agus cuiri' mi e ann ordugh go maith' na am fein. Fan ri m' ordugh ſa, agus gheabh thu, o ſin, do ſhochair ſe. Thighearna earba · ruit go ro thoileach, gach uile nithe; oir is beag ſta is urra' mo ſmuaineacha' dheanamh. B' fhearr leam nach dlu-leanuin go mor ris na nitheibh re theachd, ach gu'n tuguin mi fein ſuas gan dail gu do ghean-math ſa.

Mhic, is tric tha'n duine' go dian 'g a chuirea' fein ma thimcheall ni eigin is ro mhian leis; ach an uair gheabh ſe e, toiſeichi' ſe air ſmuaineacha' air achd eile: do bhri, nach 'eil a thogara ſa buan m' an aon ni cheudna; ach theid e ſeachad air an dara aon, chum an aon eile. Air an abhar ſin, ni bheil e, na ni ro bheag, gu'n treigea' neach e fein, eadhon anns an ni is lugha.

'Se dol air adhairt fireanach an duine, bhith do ghna' 'g a dhiulta' fein, agus tha'n duine a chuireas cul ris fein, go ro ſhaor agus tearuinte. Ach cha'n' eil an ſean namhaid, namhaid gach uile maith, ag ſgura' o bhith cuirea' buairea', ach re la agus oiche, ag cuma' nan cealga, chum ma dfheudas e, gu'n tilig ſe an dream gan aire ann coineamh chin ann lub na ceilg. Deanaibh faire agus urnuidh, deirſe an Thighearna, chum agus nach teid ſibh ſteach ann am buairea'.

## C A I B. XL.

*Cha'n 'eil Ni do Mhath aige an Duine uaidhe fein, agus ni'n urra' dha Gloir dheanamh ma ni ſam bith'.*

THIGHEARNA, creud e an duine, chum gu bithea' tu 'g a chuimhneacha'; no mac an duine, chum gu fioſruichea' tu e? Ciod roi-thoill an duine, gu'n tuga' tu do ghras dha? Thighearna, ciod an t abhar gearain a'ta agam, ma dfhagas tu mi; no ciod is urra' dhamh ra' go ceart mar lea-ſgeul, mar dean thu dhamh, an ni a'ta mi 'g iarra' ort? go cinteach is urra' dhamh ſo ſmuaineacha', agus a ra'. Thighearna is neo-ni mi, agus cha'n urra' dhamh dad dheanamh; agus cha'n 'eil ni do mhath agam uam fein; ach tha mi fannacha' 'ſan iomlan, agus tha mi ſinea' chum an neo-ni do ghna: mar cuideichear mi leat, agus mar teagaiſgear mi o'n leath-ſteach.

Ach thuſa, o Thighearna! tha thu do ghna an ti ceudna, agus tha thu mairreanach am feadh na ſiorruidheachd, do ghna math, ceart agus naomh, ag deanamh gach uile ni go maith, go ceart agus go naomh, agus 'g an ſuidheacha' ann gliocas. Ach miſe, a'ta air m' aoma' na's moa gu dol air ais, na air m' adhairt; ni bheil mi fantuin do ghna 'ſan aon chor: oir tha ſeachd aimſirean air an chaochla' thaireis orm; ach ghidhea' nitear go grad, na's fearr e, an uair is toileach leat, agus ſhineas tu amach do lamh-chuideacha', do bhri, gur tuſa 'mhain is urra' cumhna' thoirt ſeachad gan aontucha' dhaonna; agus mo neartucha' air doigh, ionnas a gus nach chaochlar mo ghnuis ni's mo, ann an achdaibh fa-leath, ach gu'n iompaichirear mo chridhe, chum agus gu gabha' ſe tamh amhain annad ſa.

Air an abhar ſin, na b' aithne dhamh go maith gach uile ſolas ſhaoghhalta thiligea' uam, an dara cuid, airſon gradh na crabhachd, no airſon eigean, leis an tugar orm do ſhirea', chion nach 'eil duine ann, a bheir ſolas dhamh: ann ſin, dfheuduin go maith duil bhith agam ri do ghras, agus gairdeachas dheanamh ri tiolaca' an ur-ſholais.

Buidheachas gu robh dhuitſe, o'm bheil an t iomlan ag teachd, go tric agus theid an gnothach go maith leam. Ach is diamhaoineas agus is neo-ni miſe ann do lathair, is duine mio-bhuan agus eaſlain mi. Le ſin, ciod tha agam chum uaille dheanamh as; no carſon bu mhian leam bhith air mo mheaſa'? Nach ann airſon neo-ni, agus nach ni ro dhiamhaoin ſo? Go deimhin is galar olc, agus diamhaoineas mor an ghloir fhaoin; chion gu bheil e 'g ar tarruinea' ſa o 'n fhior ghloir; agus ag toirt uainne an ghras neamhail. Am fad, agus tha 'n duine 'g a thoileacha' fein, tha e 'g a do mhio-thoileacha' ſa; am fad agus ſhireas e le beul foſgailte molla' nan daoine, fagar e gan na ſubhailceibh fhireanach.

Ach tha gairdeachas naomh agus gloir fhireanach ann, eadhon gloir dheanamh aſſad ſa, agus cha' n ann as fein: gairdeachas dheanamh ann t ainm ſe, cha' n ann tlachd gabhail o'm ſhubhailce fein, no'o chreatoir air bith, mar ann air do ſhon ſa. Gu mollar d' ainm ſe, cha 'n e m' ainm ſe, gu'n arduichear d' obair ſe, cha ni m' obair ſe, gu' m beannaichear d' ainm naomh ſa; ach dhamh ſa na meaſar dad do mhollaibh nan daoine.

Is tuſa mo ghloir, is tu gairdeachas mo chridhe ſe; annad ſa ni mi gloir, agus gairdeachas re an la; ach air mo ſhon fein, ni dean mi gloir ann dad, ach ann m' eaſlainteibh fein.

Sirea' na Iudhaich an gloir a'ta an dara duine gabhail o'n neach eile, ach ſiri' miſe 'n gloir ſin a'ta o Dhia amhain. Is diamhaoineas, agus aimideachd do rirea' gach uile gloir dhaonna, gach urram aimſireal agus gach uile ard-inmhe ſhaoghalta, air an ſamhlacha' ri do ghloir ſhiorrui' ſe. O m' fhirinn agus mo throcair, agus mo Dhia! O Thrionaid bheannaichte, dhuitſe gu'n robh amhain molla', onoir, cumhachd, agus gloir, feadh ſaoghal nan ſaoghal gan chrioch.

## C A I B. XLI.

### *Air Tair gach uile Onoir aimſireal.*

MHIC, na gabh e go olc, ma chi thu luchd-eile air an onoracha', agus air an ardacha'; ach thu fein air do chuirea' fo thair, agus air do iriſealacha'; tog ſuas do chridhe ugam ſa air neamh, agus cha chuir tair nan daoine air thalamh thu fo dhu-bhron.

Thighearna ata ſinn ann an doille, agus go grad tha ſinn air ar trom-mhealla' le diamhaoineas: ma ſheallas mi go ceart orm fein, cha d' rinnear le creatoir air bith riamh eacoir orm; agus air an abhar ſin, cha' n' eil abhar gearain go ceart agam ann d' aghai ſe: chion agus gu do pheaccaich mi go ro thric ann d' aghai' ſe; agus tha cuis-abhair aige gach uile duil airm thogail ann m' aghai' ſe. Uime ſin, tha naire agus tair go ceart dligheach dhamh; ach dhuitſe ata molla' onoir agus gloir dligheach. Agus mar deaſaich mi mi fein gu ſo, chum agus gu'm b'aill leam go toileach bhith air mo chuirea' fo dhimeas agus air mo fhagail leis gach creatoir, agus fos bhith air mo mheaſa', cha mhor mar neo-ni, cha'n urruin mi bhith ann ſamhachas, no air mo dhaingneacha'

o'n

o'n leath-ſteach, no fos bhith air mo ſhoileireacha' no air mo choi-cheangala' go iomlan ruitſe.

## C A I B. XLII.

*Nach 'eil Sio-chainte ri chuirea' ann ſna Daoinčibh.*

MHIC, ma chuireas tu do ſhio-chainte malle ri neach air bith, airſon do thlachd ſa bhith 'n a chonaltar, bithi' tu neo-dhaingneichte agus air do chuirea' ſan lub. Ach na bithea' dol-uige mhath agad, chum na firinn bheo agus bhi-bhuan; cha bhith briſea' cridhe agad, an tra dhealaicheas e ruit, no bhaſaicheas caraid. Annam ſa bu choir gaol an charaid ſeaſamha', agus air mo ſhon ſa, tha e ri bhith air a ghradhacha' co air bith e, a chithear dhuitſe math, agus ro ghaolach ann ſam bheatha ſo. As m' eagmhais ni feam e, ni mo mhairreas cairdeas; agus ni bheil an gaol ſin fireanach agus glan, noch' eil miſe ceagala' mar 'a udar ſa. Bu choir dhuit bhith marbh dhuit fein, co fada, ma ghradhaibh do luchd-gaoil ſe; ionnas agus, ann mead agus bhuineas ſin dhuit, gu bu mhian leat bhith as eagmhais gach uile conaltra dhaonna; oir is moa thig an duine na 's foiſge do Dia, mar is moa tharruineas e e fein air ais o gach uile ſolas thalmhui.' Agus theid e fos na 's airde ſuas gu Dia, mar is ilſe theid e ſios anna fein, agus mar is ſuaraiche tha ſe 'g a mheaſa' fein.

An neach a chuireas dad air bith do mhath as a leath fein, tha e baca' gras Dea teachd a ſteach d'a ionſui' ſe: chion gu bheil gras an Spioraid Naoimh ag iſrea' cridhe iriſeal do ghna. Na b' aithne dhuit thu fein go foirfe chuirea' gu neo-ni, agus gach uile gradh cruthaichte thiligea' mach aſſad fein; an ſin ſhruthuin ſe

ſteach annad maille re moran grais. An uair ſheallas tu air ais chum na creatoirean, tarruinear uaite radharc an Chruthadair. Ionſaich airſon an Chruthadair, buaidhe thoir ort fein anns gach uile ni; an ſin bithea' tu comaſach teachd chum eolas Dea: ma ghradhaichear go miriaghailteach, na ma dh' amhaircear air ais air aon ni, cia beag air bith e, tha ſin 'g ar cumailſe air ar n ais o'n ard mhath fhlathail, agus ag ſalacha' an anaim.

## C A I B. XLIII.

*'Ann aghai' Folum diamhaoin ſhaoghalta.*

MHIC, na gluaiſear thu le briathraibh maiſeach agus innealta nan daoine. Oir ni bheil rioghachd Dea ſeaſamh ann ſeanachas, ach an buaidhe. Thoir mo bhriathranſa fanaire, a 'ta laſa' ſuas an chridhe, agus ag ſoilleireacha' na inntin; bheir iad thu ſteaeh gu tuirſecridhe, agus giulanai' ſiad thugad ioma' ſolas. Na leabh focul chum na crioch ſo, chum gu feuda' tu bhith air d' fhaicin le ſin, na b' fholuimte agus na bu ghlice. Foluim na 's tocha do chiontan chlaoithea'; do bhri, gu dean ſo tuille feam dhuit, na fioſracha' nan cruai'cheiſdean lionmhor.

An uair leabhas tu moran, agus bhitheas fios agad orra, is eigin dhuit do ghna pillea' air ais gu t' aon toiſeach. Is miſe an Ti a' ta teagaſga' eolais do 'n duine, agus tha mi toirt tuigſe na 's ſoilleire do na aondan beag, na dfheudas bhith air a theagaſga' le duine. An ti ris an labhram, gu eallamh bithi' ſe glioc, agus ni ſe dol air adhairt mor 'ſan ſpiorad. Anaoibhin dhoibſe, a 'ta re caol-fhioſracha' mach ioma nithe mian-eolach agus a 'ta ghabhail beag ſuim do'n t ſlighe, air ſeirbheas

dheanamh

dheanamh dhamhſa. Thig an t am, an uair thaiſbeineas Crioſd, Maiſdear nan Maiſdearan, Tighearna nan Aingeal e fein, dh eiſdeachd teagaſgan nan uile dhaoine; 'ſe ſo, cheaſnacha' coguiſean gach aon air leath, agus ann-ſan ranſuichear Ieruſailem le coinleibh, agus bithi' nithe foluichte na dorachdais air an deanamh follaiſeach, agus bithi' conſboidean nan teanga 'n an toſd.

Is miſe an ti, a'ta togail ſuas na inntin iriſeal ann an tiota, chum gu glaca' i tuille do reaſunaibh na firinn ſhiorrui', na ghe gu bhithea' neach ag ionſacha' feadh deich mile bliana' ann ionad-aolaim. Tha miſe teagaſga' as eagmhais fuaim nam briathra, as eagmhais tuaſaid nam barrail, as eagmhais mian-ghloir onoir, agus gan chath nan conſboidean. Is miſe an ti a'ta teagaſga' tair dheanamh air na nithibh talmhui', grain ghabhail as na nithibh a 'ta lathair; na nithe ſiorrui' ſhirea', teicha' o' onoireibh, maſlan fhulana', gach earbs chuirea' annamſa, gan dad ſhantacha' taobh-amuigh dhim; agus miſe ghradhacha' go teth oſcion gach uile ni.

Oir dh ionſaich neach arai' nithe diadhai', agus labhair e nithe iongantach, tre miſe ghradhacha' go iomlam. Choſain e tuille, ann's gach uile ni fhagail, na rinn e tre foluma' gach tionſgail; ach labhram nithe gnathaichte re cuid eigin, nithe ſonruichte ri cuid eile: do chuid tha mi ga m' thaiſbeana' fein gu mileis ann deilbh agus cotharaibh; tha mi 'g innſea' nan diamhairean do chuid eile ann mor ſhollus. Se 'n aon ghuth ceudna, a 'ta ann guth nan leabhaireacha; ach cha n' eil e teagaſga' gach aon 'ſan aon achd: do bhri, gur miſe teagaſgair na firinn o'n leath-ſteach, fear-ranſuich an chridhe, fear-tuigſin nan ſmuaintean, fear-togail ſuas nan gniomh, ag toirt do gach aon ma ſeach, mar chi mi ſin iomchui'.

CAIB. XLIV.

## CAIB. XLIV.

*Cha n' eil na Nithe o'n leath-muigh re bhith air an tarruinea' ugain fein.*

MHIC, is cubhai' dhuit bhith ain-eolach air ioma nithibh, is bhith 'g a do mheafa' fein, ionnas agus marbh air an talamh, agus mar aon d'am bheil an faoghal uile ceufta: tha fos ioma nithe ann, is eigin dhuit leigeal feachad le cluas bhothar, chum fmuaineacha' air na nitheibh bhuineas na's mo do d' fhio-chainte. Tha e na 's feamaile na fuilean phillea' air an ais o na nitheibh neo-thaitneach dhuit, agus an fmuainte fein fhagail do gach neach; na gu 'n aoma' tu chum feanachafa choiftritheach. Ma fheafas tu gu maith cuid-ri Dia, agus ma fheallas tu air a bhreathanas fa, giulanai' tu na's furaifde thu fein bhith fo bhuaidhe.

O Thighearna ciod gus an tannaig finn? Feuch! caonar an call aimfireal; airfon cofain bheag faothraichi' agus ruithi' na daoine: ach leigear feachad an call fpioradalta chum dearmad, agus is gann phillear a chuimhne air ais, air d'an uair bhith anamoch; chion gu toirear fanaire an ni a 'ta beag, no gan fta idir, agus gu leigear thart an ni a' ta ro fheamail: do bhri gu bheil an duine go lear ag frutha' chum na nithe o'n leath-amuigh, agus mar tig e go grad uige fein, laithi' fe go deonach fluigte fios annta.

CAIB. XLV.

## C A I B. XLV.

*Nach coir Creideas thoirt do gach Uile, agus gu bheil Sluagh claon chum bhith ciontach ann Briathraibh.*

THIGHEARNA, thoir cobhair dhamh ann mo thrioblоid; oir is faoin comhna' an duine, cia minic, nach tuair mi creideamh ann ſin, far na ſhaoil mi i bhith agam? Cia tric thuair miſe i 'ſan aite, far nach robh duil agam ria? Uime ſin, is diamhaoin gach uile muingin 'ſna daoineibh; ach tha ſlainte nam fireanach ann an Dia. Beannaichte gu robh thuſa Thighearna mo Dhia ſa anns gach uile ni, a thig oirne. Tha ſinn lag agus mi-ſheaſmhach. Tha ſinn go eallamh air ar mealla' agus air arn arracha.'

Co e 'n duine a'ta comaſach air e fein choimhead go faicilleach agus go aireach anns gach uile ni, ionnas agus, nach tuit e air uaireibh ann mealla' eigin, no ain-cheiſd? Ach an neach a'ta cuirea' a dhochas annadſa, O Thighearna! Agus a tha 'g a d' ſhirea' le cridhe neo-lochdach, cha tuit e go furaſda. Agus ma thachaireas e air trioblоid eigin 'ſam bhith, cia b'e doigh air am bith e fas dlucheangailte; tearnuinear e go grad leatſa, no furtuichear e leat: do bhri nach treig thu go brach an neach a'ta cuirea' dhochas annad. Is tearc tha caraid dileas re fhaotuin a mhairreas mar ſin, mar do charaid ſe anns gach uile eigean. Is tuſa Thighearna, is tu 'n a d'aonar a'ta ro dhileas anns gach uile, agus amach uaite fein, ni bheil aon eile coſlach ruit.

O cia mor an gliocas bh' aige 'n anam naomh ſin, a dubhairt: tha m' inntin neartuichte, agus ſuidhcichte air Chrioſd. Na bithea' chuis mar ſo maille rium, cha

chuirea'

chuirea' ſiamh dhaonna miſe go furaſda ann triobloid, ni mo ghluaiſea' urchoirean nam briathran mi. Ach co d'an leir gach uile ni, no co neach is urruin ſolar dheanamh fa-chomhair nan olc re theachd? Ma'ſe agus gu ciuirear ſinn leo-ſan air an roi-fhaicin, ciod ni na nithe a thig gan duil riu, ach ar leona' go trom? Ach cuime nach d' rinn miſe, a ta 'n a m' thruadhan bochd, ſolar na b' fhearr dhamh fein? Cuime fos chreid mi luchd-eile go furaſda? Ach is daoine ſinn, is cha ni eile ach daoine breoite; ghe gu meaſar agus gu gairmear ſinn 'n arn Aingeil le moran. Co chreideas mi Thighearna? co ach thuſa? Is tuſa an fhirinn nach meall, agus nach meallar le nach. Agus aris, tha gach duine breagach, anmhunn, neo-ſheaſmhach, agus tuitemeach' go ſon-ruichte ann am briathraibh; ionnas agus, nach bu choir dhuinn air ball creideas thoirt, eadhon d' an ni ſin, a ta reir coſlach ag deanamh fuaim na corach.

Cia glioc thug thu roi-rabha' dhuinne bhith air ar fai-cill o dhaoineibh, agus gur iad naimhdean an duine, a luchd-tighe fein; agus nach' eil e re chreidſin lein, ma their aon air bith, feuch tha e ann ſo, feuch tha e ſud. Le mo mhor chall theagaiſgear mi, agus bu mhian leam gu deana' ſo miſe na b' fhaicilleach, ach nach meaduichea' ſe mo ghoruich. Bith aireach, deirſe neach arai', bith fhaicilleach, cum agad fein, an ni tha mi 'g ra; agus an tra tha miſe ſamhach, agus ag creidſin an chuis bhith foluichte, cha 'n urra' dha fein an t uaigneas chumail a dh iarr e bhith foluichte; ach air ball tha ſe' g a mo bhratha' fein, agus gabhail a rod ſa. Dion miſe o Thighearna o leathaid ſo ſgeoil, agus o dhaoineibh neo-fhaicilleach, air eagal gu'n tuitea' mi 'n an lamhaibh ſe, no gu'n deanuin an ni ceudna. Thoir focul fireanach, agus buan-ſheaſmhach do mo bheul, agus cuir fada uam

an

an teanga chealgach. An ni nach aill leam fhulana', is coir dhamh air gach doigh a ſheachna'.

O cia math agus cia ſio-chainteach an ni bhith toſdach ma luchd-eile! gan bhith creidſin gach ni air a ra', gan bhith ag innſea' go furaſda an rud a chuala neach, gan bhith 'g a thaiſbeana' fein do mhoran, agus bhith ag ſirea' fear-beachdai' an chridhe do ghna; agus gan bhith air a ghiulana' mancuairt leis gach gaoth-bhriath-raibh, ach bhith miannacha', gu racha' gach ni o'n leath-amuigh agus ann taobh-ſtigh dhinn air adhairt reir gean-maith do thoilſe. Cia tearuinte an ni, airſon coimheid an ghrais neamhail teichea' o ſhealla' nan daoine, agus gan na nithe ſin ſhirea' a bhitheas ag abhara' iongantas o'n leath-amuigh: ach na nithe ſin leantuin leis gach uile dicheall a toirt amach leaſacha' beathai', agus durachdais. Cia lionmhor iad d'an robh e dochanach, an ſubhailce ſe bhith fiofraichte, agus go gabhagach air a molla'! Cia tarbhach go deimhin bha 'n gras air a choimhead le toſd ſan bheatha lag ſo, a tha go lear' na cath agus' na buairea'.

## C A I B. XLVI.

*Air Dochas bhith againe ann an Dia, an uair dh eireas tiligea' nam Briathran.*

MHIC, ſeaſamh go daingean, agus earb annamſa. Ciod iad na briathran, ach briathra ag dol air feadh an athar, ach ni ciuir iad clach. Ma tha thu cion-tach, ſmuaineich, gur aill leat go toileach thu fein le-aſacha'; agus mar'eil fios agad air ciont, ſmuaineich gur aill leat ſo ghiulana' go toileach air ſon Dea. Is ro bheag an ni dhuit e, gu giulana' tu le briathraibh air

uaireibh, o'n tha thusa fos mar neach noch 'eil comasach air trom-bhuilean ghiulana'. Agus carson ata leathaid sin do nitheibh beag ag dol gu d' chridhe, ach chion gu bheil thu fosd feolmhor, agus gu bheil thu toirt tuille aire do dhaoine na bu choir dhuit? Oir chion gur eagal leat bhith fo dhimeas, cha' n aill leat bhith air do chronacha' airson d' ainmheasaracha', agus tha thu sirea' sgaile nan lea-sgeul.

Ach seall ort fein na's fearr, agus aideichi' tu gu bheil an saoghal, agus gradh faoin chum nan daoine thoileacha' fosd beo annad. Oir an uair theicheas tu o bhith air d' irisealacha' agus air do naracha' airson do choirean; tha e soilleir go deimhin, nach 'eil thu do rirea' iriseal, no go deimhin marbh do 'n t saoghal, no saoghal air a cheusa' dhuitse. Ach eisd ri m' fhocul sa, agus ni gabh thu suim do dheich mile briathar nan daoine. Feuch! nan abairear gach uile ni ann d' aghai' a b' urra' mio-run dhaoine dhealbha'; ciod an dochan dheana' na nithe sin ort, na leigea' tu seachad iad, agus am measa' mar smulain? am feuda' iad uraid agus aon roineag spiana' assad.

Ach an ti aige nach' eil an cridhe 'san taobh-stigh, no Dia lathair 'na shuilean sa, tha se air a ghluasa' go furasda le focul na tair. Ach an neach a'ta 'g earbsa' annam sa, agus nach aill seasamh re bhreath arai' fein, bithi' se gan eagal nan daoine. Oir is mise breatham agus fear-tuigse nan run-diamhair. Is aithne dhamh, cia-mar tha 'n gnathach deanta. Is aithne dhamh araon an ti tha ris an eacoir, agus eisean a' ta fulana'. Chuaidh am focul so mach uam; thachair so le mo chead, chum gu soilseichear amach o ioma cridhe na smuaintean. Bheir mise breath araon air an chiontach, agus air an

neo-

neo-chiontach : ach b' aill leam iad le cheille dhearbha' roi laimh le breathanas uaigneach.

Is tric tha teifneas nan daoine ro mhealta, tha mo bhreathanas fa fireanach, feafamhai' fi, agus ni cuirear i bon-ofcion : tha i foluichte do phairt, agus ni feuchar i, ach do ro bheag anns gach uile ni fa leath : Ach go brach cha teid i air feacharan, ni mo is urra' dhi dol am mearachd, ghe nach faicear i direach do fhuileibh an dream mhi-ghlioc. Air an abhar fin, is choir dhuit ruithea' ugam anns gach breathanas, agus gan bhith ag crocha' ri d' do thoil arai' fein. Oir cha bhuairear an duine ionruichte, le dad air bhith a thig air o Dhia. Agus ma tha ni air bith go eacoireach air a ra'n a aghaife, cha ghabh e mor fhuim dhe ; ni mo ni fe gairdeachas dhaimhaoin, ma ghabhar a lea-fgeul go reafunta le luchd-eile ; oir ata fe fmuaineacha', gur mife an ti, a' ta ran-facha' mach an chridhe agus na airnean, a neach nach eile ag toirt breath do reir na aodain, na reir riochd dha-onna : oir tha e go tric air a fhaotuin ciontach ann mo fhuileibhfe, a chreidear toilteneach air molla' le breath-anas nan daoine.

O Thighearna Dhea, am breatham cothromach, laidir agus foighidineach ! d'an aithne laigfe, agus crofantachd nan daoine, bith mar mo neart agus m' earbs dhamh ; oir cha leoir mo choguis dhamh : tha fios agad air an ni fin, nach aithne dhamh : agus uime fin, bu choir dhamh mi fein irifealacha' anns gach achmhafan agus an giulana' go macanta. Thoir mathanas dhamh guidh-eam ort ann trocair, go minic agus nach d'rinn mi mar fin ; agus thoir dhamh aris gras an tuille fulanais. Oir is fearr dhamh do throcair lionor chum mathanas fhaotuin, na mo cheartas bharaileach fein, airfon dion na coguis fholuichte. Ghe nach 'eil mi fiofrach air dad

 air

air bith, ghidhea' ann ſo, cha 'n urra' dhamh mi fein fhireanacha': chion nach fireanaichear aon neach a'ta beo ann do lathair ſe, air dha do throcair bhith air a cuirea' gu taobh.

## CAIB. XLVII.

*Gu bheil gach Ni antromach re ghiulana' airſon na Beathai' ſhiorrui'.*

MHIC, na briſea' na ſaothairean ſin thu, a ghabh thu fo laimh air mo ſhon ſa, agus na tiligea' na triobloidean ſin thu go lear fui', a thig ort; ach gu neartuichea', agus gu cofurtuichea' mo ghealla' ſa thuſa anns gach uile tachairt; is leoir miſe chum duais thoirt dhuit oſcion gach uile ſeola agus tomhais. Oir cha dean thu ſaothair fhada ann ſo, ni mo bhitheas tu do ghna air d' antromacha' le bronaibh. Dean dail ach beagan, agus chi thu go grad chrioch nan olc. Thig aon uair, an tra ſguireas gach uile ſaothair agus tuaſaid; is gear agus is beag, gach uile ni tha dol ſeachad marrais an aimſir.

Dean go maith an ni 'ta thu deanamh; ſaothraich go fireanach ann mo ghara'-fhineamhuin; is miſe bhitheas do luach-ſaothair mhoir. Sgriobh, leabh, gabh ceol, bith ag oſnacha', bith ſamhach, dean urnuidh giulain do chroiſean go fearoil: is fiach am bheatha ſhiorrui' ſo uile, agus cathan na's moa. Thig ſio-chainte air aon la, is aithne do'n Tighearna; agus cha bhith la no oiche na aimſir ſo lathair ann ni's mo. Ach ſollus bi-bhuan, ſoilleireachd anabarach, ſio-chainte dhaingean agus fois thearuinte; cha'n abair thu ſin, co neach a ſhaoras mi as corp am bhais ſo? ni mo glaothas tu mach; mo thruaidhe

thruaidhe mi! chion gu bheil m' oilereachd air a cuirea' ann fad. Oir tiligear am bas thar cean, agus bithi' ſlainte neo-thraobhach ann, gan iomaguin air bith, ach aiteas beannaichte agus commun mileis agus gaolach.

O na faicea' tu cruin bhi-bhuan nan Naomh air neamh, agus cia mor an gloir leis am bheil iadſan fos ann ſin re lua-ghairdeacha', a bha roi ſo 'ſan t ſaoghal ſo taireal, agus eadhon air am meaſa' neo-fhiuntach air am bheatha ſo; do rirea' dh ilſeichea' tu thu fein ſios go fad agus ris an uir; agus bu mhian leat na bu tocha ſhirea', gu'm bithea' tu fo chois gach uile, na uachdaranas bhith agad thaireis air aon neach; ni mo ſhantuichea' tu laan aoibhneach na beathai' ſo; ach bhithea' aiteas ort na bu tocha, triobloid fhulana' airſon Dea, agus mheaſa' tu e mar an choſain bu mhoa, bhith air do chunta meaſg nan daoine mar neo-ni.

Och! na bithea' blas agad air na nitheibh ſo, agus gu'n druidhea' iad air do chridhe ſe; cionnas dfheuda' tu gearan aon uair dheanamh? Nach eigin gach uile ni cruadalach fhulana' airſon na beathai' ſhiorrui', am beag an ni rioghachd Dea challa', no choſainea'. Air an abhar ſin, tog ſuas do ghnuis gu neamh. Feuch! miſe agus m' uile Naoimh maille rium, aige an robh ſan t ſaoghal ſo cath mor, iadſan nois re gairdeachas, nois air an cofurtacha', nois tearuinte, nois aige fois, agus mairri' ſiad maille rium gan chrioch an rioghachd m'Athair ſe.

## C A I B. XLVIII.

*Air La na Siorruidhachd, agus Truaidheibh na Beathai' ſe.*

O lonaid taimh ro bheannaichte, am bhaile a'ta ſhuas os airde! O la ro ghlan na ſiorruidheachd! air nach

tig

tig dubhrui'am feafd, ach a'ta air a dheanamh foilleir do ghna leis an ard fhirinn, an la do ghna aoibhneach, do ghna dionach, agus gan chaochla' air a ftaid chum ni air bith am aghai' fin. O nach foilfeichea' an la fo oirne, agus gu tigea' crioch air na nitheibh aimfireal fin uile! a'ta e foilfeacha' go deimhin air na Naoimh deal-rach le foilleireachd bhi-bhuan, ach chithear e leinne an luchd-aftair air an talamh, am fada agus amhuil mar tre fgathan.

Is aithne do luchd-aiteach na Neimh, cia fubhach a 'ta la fin; ach 'ta clan-fhogairte Eamhai' ag caonna', gu bheil an la fo fearbh agus mairnealach. Tha la na aimfir fo gaorraid agus olc, lan do bhronaibh agus truaidheibh; far an falachear an duine le ioma peaca', reubar e le ioma droch-fhulan, freanganar e le moran eagail, leaduichear e le ioma curam, air feacharan le mian-fhios, air a lub-glaca' le ioma diamhaoineas, air a chuairteacha' le mearachaibh lionor, air a bhrifea' le ioma faothair, air antromacha' le buaireibh, air a lag-acha' le toileachas-inntin, agus air a cheufa' le dioth.

O! cuine thig crioch air na olcaibh fin? Cia 'n uair fhaorar mi as bruite thruadh nan olc? Cuine Thighearna bhitheas mi go fona, agus gu cuimhneich mi ort amhain? Cuine ni mi, gus an lan, gairdeachas annadfa? Cuine bhitheas mi as-eagmhais gach uile baca' ann an faorfuin fhireanach, gan triobloid cuirp no inntin? Cia 'n uair mheallas mi fio-chainte thaiceal, neo-ghluaifte, agus do ghna tearuinte; fio-chainte o'n leath-fteach, agus a-muigh, fio-chainte air gach doigh daingean? O Iofa mhaith! cia 'n uair fheafas mi chum d' fhaicin fe? Cuine ni mi beachda' air do Rioghachd? Cia 'n uair bhitheas tu dhamh mar an t uile, anns gach uile ni? O cuine bhitheas mife ann do Rioghachd fa maille ruit, a

dheafaich

dheafaich thu dod' mhuintir ionmhuin o fhiorruidheachd! Tha mi air m' fhagail bochd agus diobairteach, ann talamh naimhdeach; far bheil cogan gach la, agus mio-fhonafa lionor.

Thoir folas dhamh ann mo dhiobairt fe; lagaich mo bhron fa, chion gu bheil m' uile mhian ag ofnacha' na do dheidh; oir is eullach dhamh an t iomlan, a 'ta faoghal fo tairgfin air fon mo fholais. Is mian leam do mhealtuin go caidreach, ach ni 'n urra' dhamh ruigfin air. B' āill leam bhith ag dlu-leantuin ris na nitheibh neamhail; ach tha nithe na beathai' fo, agus ardana mo neo-chlaoite fein 'g am' chumail fios. Is aill leam an inntin bhith ofcion gach uile ni; ach eigneichear mi n' aghai' mo thoil, leis an fheoil bhith umhal dhoibh. Amhuil mar fin, tha mife mar dhuine mio-fhona, re catha' m' aghai' fein, agus rinnear mi nam eullach throm dhamh fein; an tra tha fpiorad ag iarra' bhith ofcion, tha 'n fheoil ag firea' bhith bhos.

O! ciod tha mi fulana' 'fan leath-fteach, an tra tha mi na 'm inntin ag fmuaineacha' air na nithibh neamhail; agus air ball tha buidhean nan fmuaintean feolmhor ag teachd orm, is mi re m' urnuidh! Mo Dhia na bith fada uam, agus na imeich ann fearg air falbh o t' oglach fein. Tilig amach do dhealanach fa, agus cuir fgaoilea' annta; cuir amach do fhaoighdean, agus teichea' uile thannafan an namhaid. Tionail re cheile mo cheadfathan uile ruit fein; thoir orm na nithe faoghalta uile dhio-chuimhneacha'; thoir gras go grad dhamh chum an tiligca' uam, agus tair dheanamh air riochdan diamhaoin nan olc; O Fhirinn fhiorrui'! cuideich leam, chum nach caraichea' diamhaoineas air bith mi. Thig ugam mhilfeachd neamhail, agus teichea' gach uile neo-ghloine as lathair do gnuis; maith dhamh fos, agus laogh dhamh go trocaireach,

trocaireach, go tric agus bha mi faoilfin air ni fam bith eile ann m' urnuidh bhar ort fein: oir tha mi 'g aideacha' go firineach, gu bu ghnathach leam bhith ro fheacharanach ann m' inntin ; oir go ro mhinic cha 'n eil mi, far am bheil mi feafamha' no fuidhea', thaobh an chuirp ; ach tha mi na's tocha ann fin, far giulanar mi le mo fmuainteibh. Tha mi ann fin far am bheil mo fmuainte ; ann fin is tric tha mo fmuainte, far am bheil an ni fin, air am bheil mo gradh. Tha fin go grad ag tachairt orm, a 'ta gu nadurail ag toirt tlachd dhamh no tha tre gnathach taitneach dhamh.

Air an abhar fo, dubhairt thu, an ti is tu an fhirinn ; far am bheil d' ionmhas ann fin fos tha do chridhe. Ma's toigh leam neamh, tha mi go toileach ag fmuaineacha' air na nithibh neamhail ; ma's toigh leam an faoghal, tha mi re gairdeachas ma fhonas an t faoghail, agus re bron ma mio-fhonafaibh fe. Ma's toigh leam an fheoil, tha mi go minic faoilfin air na nitheibh a bhuineas do 'n fheoil : ma 'fe gur toigh leam an fpiorad, is tlachd leam bhith fmuaineacha' air na nitheibh fpioradalta. Ciod air bith nithe is toigh leam, cluineam, agus labhram go toileach orra, agus giulanam iomlhaighean an leathaidin fin gus an tigh. Ach is beannaichte an duine fin, a leigeas do gach ni cruthaichte dol feachad air do fhon fa, o Thighearna ! an neach a 'ta re foirneart air an nadur, agus tha ceufa' ainmiana na feola tre teafmorachd an fpioraid : chum, air d' a choguis bhith air a foilleireacha' gu 'n tairgea' fe fuas dhuit urnuidh ghlan, agus gu 'm b' fhiu e air bhith air a ghabhail fteach chum choi-chiuil nan Aingeal, air dha gach ni talmhui', araon amuigh agus afteach dha, dhuna' mach uaidhe.

## C A I B. XLIX.

*Air Togar na Beathai ſhiorrui', agus cia mor agus math Geallan an Luchd-cath.*

MHIC, an uair mothaicheas tu togar na beathai ſhiorrui' teachd annad as an ard, agus gu bheil thu ſantacha' tar amach as ionad comhnui' an chuirp; chum gu feudae' tu coi-ſhealla' air mo dhealra ſa gan ſgaile caochlai'; ſinn amach do chridhe, leis gach togar, gabh an teagaſg naomh ſo; agus thoir lan buidheachais do'n mhaitheas dhiadhai' a'ta buintin go caomhail ruit, a'ta 'g a d' fhioſracha' go iochd-mhor, a'ta 'g a d' phroſnacha go teth, a'ta 'g a d' thogail ſuas go chumhachdach, air eagal gu'n tuitea' tu ſios le do chuideam arai' fein chum nithe talmhui'. Oir cha'n ann le do ſmuainte, no le do dhicheall thig thu gu ſo, ach amhain tre deonacha' neamhail, agus an gean-maith diadhai'; chum gu racha' tu air d' adhairt ann ſubhailceibh, agus ann tuille iriſealachd; chum gu deaſaichea' tu thu fein fa-chomhair nan cathan re theachd, agus gu ſaothraichea' tu le togar uile do chridhe dhlu-leantuin rium, agus ſeirbheas dheanamh dhamh le toil dhurachdach.

Mhic, is tric tha 'n teine loſga', ach cha direich an laſar gan deathach. Amhuil ſin tha togar luchd-eigin ag loſga' ann deidh na nithe neamhail; ghidhea', ni bheil iad ſaor o bhuairea' an togair fheolmhoir; agus uime ſin, cha'n ann go lear glan, airſon onoir Dhea, tha iad ag deanamh an ni, a tha iad ag' iarra' uaidhe go togarach; amhuil ſin, tha do thogar ſa go minic, leis an d' rinn thu ſodal bhith go dicheallach; oir cha'n 'eil ſin glan agus foirfe a'ta air a ſhalacha' le fein bhuine.

Iarr, cha'n e 'n ni a'ta taitneach agus gaoireafach dhuit; ach an ni fin a'ta ciatach agus onorach dhamh fa; do bhri, ma bheir thu breath go ceart, bu choir dhuit m' orducha' fa raoineacha' agus a leantuin roi do thogar fein, agus gach ni air a mhiannacha'. Is aithne dhamh do thogar, agus is minic chuala mi d' ofnan. B'aill leat cheana bhith ann faorfuin gloir cloine Dea; bu taitneach leat cheana an tigh fiorrui' agus bhith anns an duthaich neamhail lan aoibhneis; ach cha tanaig an uair fin fofd; oir tha am eile fofd ann, eadhon, am chogai', am faothair agus deachuin. Is mian leat bhith air do liona' leis an ard mhath; ach air ball, cha'n urra' dhuit teachd gu fo fhafda. Is mife an t ard mhath, fan rium, deirfe an Tighearna, gus an tig rioghachd Dea.

Is eigin dhuit fofd bhith air do dhearbha' air an talamh, agus air do chleachda' ann ioma nitheibh. Bheirear folas air uaireibh dhuit; ach cha deonaichear fafacha' pailte dhuit. Gabh mifneach uime fin, agus bith foghainteach, ceart go maith, ann deanamh agus ann fulana' nithe ann aghai' naduir. Is eigin dhuit an nua-dhuine chuirea' ort, agus bhith air do chaochla' gu fear eile. Is eigin dhuit an ni fin dheanamh go tric, nach aill leat, agus an ni fin fhagail, a 's aill leat dheanamh. Bithi' dol air adhairt aige an ni, a'ta taitneach do luchd-eile; ach an ni bu thaitneach leat fa, cha bhith foirbheas na's faide age. Eifdear an ni a deir luchd-eile; ach an ni deir thufa meafar e mar neo-ni; iarrai' luchd-eile, agus gheabh iad; tha thufa 'g iarra', agus ni faith thu e.

Bithi' luchd-eile mor an beul nan daoine; ach ni gabhar umhail air bith dhiotfa. Earbar fo, no fud ri luchd-eile; ach feallar ortfa gan fta fa-chomhair ni air bith.

bith. Air uaireibh tha nadur re gearan ma ſo, agus is mor e ma ghiulanas tu e go ſamhach. 'San ann ſo, agus ann moran do'n leathaideibh eile, is gnathach le ſeirbheaſach fhireanach an Tighearna bhith air a dheuchuin, chum gu faic e, cia mar dhiultas e e fein, agus bhriſeas e e fein anns gach uile ni. Is gann a'ta aon ni ann, anns am bheil aon ni agad go mor, air thu fein chlaoithea', mar ata faicin agus fulana' na nithe ſin, a'ta 'n aghai' do thoilſe; agus go ſonruichte, an uair dh orduichear dhuit na nithe ſin dheanamh, a chithear leat mio-ghaoireaſach agus air bheag feam; agus chion gu bheil thu ſuidheichte fo thighearnas, agus nach 'eil dhanadas agad dol ann aghai 'n ard-chumhachd; uime ſin meaſar leat cruaidhe e, bhith ag trialla' air ſmeid neach eile, agus d' uile bheachda' arai' fein leigea dhiot.

Ach ſmuaineich o Mhic! Air tora' nan ſaothair ſin, cia grad thig crioch orra, agus cia mor an luach-ſaothair ſa; agus cha bhith mor dhragh agad m' an timcheall; ach ſolas ro laidir ann d' fhoighidin ſe. Oir thaobh an chuid bheag ſin do d' thoil, a'ta thu nois go deonach ag fagail, bithi' do thoilſe go brach agad air neamh. Far am faith thu go deimhin, gach uile ni is aill leat, agus gach uile ni, is urra' dhuit a mhiannacha'. Far am bith lathair agad comas an mhaith iomlain, gan eagal a challa'. Far am bith do thoilſe mar aon, re m' thoilſe; cha ſantaich i ni coigreach, no uaigneach air bith. Far nach teid neach air bith 'na d' aghai' ſe, agus nach dean duine caſaid ort; ach bithi' gach uile ni togarach comhla lathair, agus lan-lionai' iad t uile run, agus ſaſaichi' iad thu, eadhon, gu lan-bharrach. Far an toir mi gloir ſeachad airſon na maſlan a dfhulain thu, truſgan mollai' airſon am bhroin; agus cothar

rioghail airſon do bhith ſuidheichte 'ſan ionad is ilſe ſan t ſaoghal. Ann ſin taiſbeini' tora na umhalachd i fein; ni ſaothair am pheanais gairdeachas agus crunar an geillea' iriſeal go glormhor.

Air an abhar ſin, crom ſios thu fein anois go iriſeal fo laimh gach uile; agus na bithea' curam ort, co neach thuairt ſo, no dh orduich ſud dhuit; ach gabh curam de ſo go mor; chum gu gabh thu e ann deagh run, agus gu'n dean thu dicheall air a choiliona', co acca ſe uachdaran, no iochdaran, no do choi-ionnan a dh iarr ort ni air bith dheanamh. Sirea' neach eile ſo, neach eile ſud: deana' eiſean ud eile uaile as ſo, agus eiſean as ſud, agus molluir e mile agus mile uair; ach air do ſhon ſa, na dean gairdeachas, ni mo ri ſo no ri ſud, ach amhain ri do thair fein, agus ri m' onoirſe, agus mo ghean-maith ſe. 'Se ſo bu choir dhuit thogara', gu'm bithea' Dia do ghna air a ghloracha' annad, co acca ann bas no beatha'.

## C A I B. L.

*Air an Doigh, anns am bu choir an Duine faſach e fein ofrala' ſuas ann Lamh Dhea.*

THIGHEARNA, Dhia, Athair naomh, beannaichte gu robh thu nois agus air feadh na ſiorruidheachd; do bhri mar is aill leat, amhuil ſin rinnead e: agus an ni tha thu deanamh, tha e math. Deana' do ſheirbheaſach gairdeachas annad, cha'n ann anna fein, no'n ni air bith eile: chion gur tuſa amhain m' fhior aoibhneas, is tu m' earbſa, is tu mo chrun, is tu m' aidhear, agus m' onoir o Thighearna! Ciod a'ta aige d' oglaoch, ach an ni fhuair e uaite; ſeadh gan a thoilteneas fein?

Is leatſa gach uile ni a thug, agus a rinn thu. Ata miſe bochd o m' oige ann m' oibreibh uile, agus ata m' anam air a chragha' air uaireibh eadhon gu deoir, agus air a bhuairea' leis fein, chion na droch fhulanaſa a'ta 'g a chuairteacha' ſa.

Is mian leam aidhear na ſio-chainte, agus guidheam airſon ſio-chainte do chloine ſe, a 'ta air am beathacha' leat ann ſollus an t ſolais; ma bheir thu ſio-chainte, ma dhoirteas tu ſteach aoibhneas naomh, lionar anam d' aglaoich fein le ceolmhorachd agus le fonn crabhach ann do mholla' ſa ; ach ma tharruineas tu thu fein air ais, mar is gnathach leat, cha 'n urra' dha ruithea' air-ſlighe d' aitheanta ſa; ach cromar a ghlunan na's moa, chum uchd ſa bhuala'; do bhri nach eile chuis dha mar an la de agus an la roi, an uair dhealraich do choineal ſa oſcion a chinn, agus dhionar e fo-ſgaile do ſgiathan ſa o bhuaireibh.

Athair cho'romaich naomh agus do ghna re mholla', thanaig an uair gu 'n dearbhar d' oglaoch! Athair re ghradhacha', ata e ſiuntach, gu 'm fulana' d' oglaoch 'ſan uair ſin ni eigin air do ſhon! Athair, do ghna d'am buin urram; thanaig an uair, a chunnaig thu re theachd o ſhiorruidheachd; chum gu 'n antromaichear d' oglaoch re tamul beag o'n leath-amuigh, chum bhith ach beo dhuitſe do ghna o'n leath-ſteach; feadh tamul beag chum gu cuirear' ſuarach e, gu 'n ilſeichear, agus gu 'n tuitea' e ſios an lathair dhaoine, chum gu 'n craghar go geur e le fulanaſaibh agus le galaraibh, chum agus gu 'n eireichea' e aris maille ruit aig briſea' mach an ur ſholluis! Athair naomh mar ſin dh orduich thu, agus mar ſin b'aill leat, agus rinnead an ni ſo mar a dh orduich thu!

Oir

Oir is gras ſo do d' charaid, chum gu bithea' e air a chragha', agus ag fulana' 'ſan t ſaoghal ſo airſon do ghraidh; cia minic air bith, no cia lamh air bith leis an ceadaich thu ſin teachd air. Ni bheil aon ni deanta air thalamh gan abhar, agus as eagmhais do chomhairle agus do fhreaſdal ſa. Is math dhamh, o Thighearna! gu 'n d' ilſeich thu mi; chum gu foluimin d' fhireanachas ſa, agus gu cuirin uam gach uabhar agus gach an-danadas cridhe. Tha e feamalach dhamh gu 'n do chodaich naire mo ghnuis; chum gu ſirin thuſa na's tocha, chum ſolas thoirt dhamh, na na daoine; mar an ceudna fhuair mi folum uaidhe ſo, chum eagal ghabhail as do bhreath-anas dho-ranſach ſa, a tha ag cragha' an ionruichte maille ris an daoi, ach ni 'n ann gan chorach agus ceartas.

Bheiream buidheachas dhuit, chion nach do chaonn thu mi ann m' uilc, ach gu 'n do bhrugh thu mi le buaileibh goirt, 'g am chragha' le piantaibh, agus ag cuirea' triobloid orm amuigh agus aſteach. Agus cha 'n eile aon, do gach uile ni fo neamh comaſach air furtachd thoirt dhamh, ach amhain thuſa Thighearna mo Dhia Leich neamhail nan anam! a' ta leona', agus ag ſlanacha', a'ta toirt ſios gu iofroin, agus ag treorucha' air ais aris; tha do ſmachd ſa orm, agus teagaiſgi' do ſhlat ſa mi.

Feuch! Athair ionmhuin, tha miſe eadar do lamhan agus cromam mi fein ſios fo ſhlat do ſmachd ſa. Buail mo dhruime agus mo mhuineal, chum gu cromuin ſios mo chruime gu do thoilſe. Dean mi mar dheiſciobul iriſeal agus diadhai' dhuit, mar bu ghnathach leat a dheanamh go maith; chum, aig gach uile am gu 'n imei-chin air do ſmeid. Earbam mi fein, agus m' uile ſe ruit chum bhith air a ſmachducha' leat; oir is fearr bhith air a ſmachducha' ann ſo, no 'ſan am re theachd. Is aithne dhuit gach uile ni, agus gach aon ni man ſeach,

agus

agus ni bheil neo-ni' folluichte ort anns an choguis dhaonna. Tha fios agad air na nitheibh re thighin roi dhoibh bhith deanta; agus ni 'm bheil feam agad, gu teagaifgea' neach air bith thu, no gu comhairleichear thu ma aon ni a' ta deanta air an talamh. Is aithne dhuit ciod ata iomchui' gu mo dhol air adhairtfe, agus am mor fheam a' ta ann triobloid, chum am mheirg lochdach ghlana' as: buin rium reir do ghean-maith fein, 'fe fo is mian leam, agus na dean dimeas air mo bheatha pheaccach fa a 's leir dhuit fein amhain na 's fearr agus na 's foilleir na do aon neach eile.

Thoir dhamh o Thighearna! gur aithne dhamh an ni bu choir dhamh fios bhith agam air; gaol thoirt do 'n ni, bu choir a ghradhacha', fo mholla' a' ta ro thaitneach dhuit, fo mheafa', a' ta luach-mhor ann do lathairfe, fo dhimheafa', a' ta fpideal ann do fhuileibh. Na ceadaich dhamh breath thoirt reir fealla' nan ful o'n leath amuigh, no binn thoirt reir eifdeachd cluafan nan daoine, gan eolas air an ni ma bheil iad: Ach gu 'n tuguin breath araon air na nitheibh foluifeach agus fpioradalta le ceart breathanas; agus gu 'n firin do ghna toil do ghean-maith fe ofcion gach uile ni.

Is tric tha fmuaintean nan daoine mealta 'n am breathanas fa, agus meallar gradhoirean an t faoghail fa tre gradhacha' na nithe faicfineach amhain. Ciod a'ta 'n duine na's fearr dheth, chion gu meafar e na's airde le duine? Tha dara duine mealtach ag mealla' an duine eile; tha 'n diamhaoineach ag mealla' an diamhaoineich, an dall an dall, an lag an lag eile; am feadh a'ta fe 'g a ardacha', tha fe do rirea' 'g a naracha' na's moa, an tra tha e go diamhaoin 'g a mholla' fa. Oir mhead agus a'ta gach aon neach ann do fhuileibh, an uraid fin a'ta e, agus gan tuile, deirfe naomh irifeal Francis.

## CAIB. LI.

*Gur eigin duinne finn fein chleachda' ann Oibreibhi irifeal, an uair nach feudar leine ruigfin air na ard Netheibh.*

MHIC, cha 'n eil thu laidir na's leoir, chum feafamh do ghna ann togar teafmhorach nan fubhailce, no bhith fad-mhairreanach ann ard cheim an choibheachdai'; ach tha feam agad air uaireibh, thighin anuas chum na nithe iofal, tre abhar na cead truailleachd; agus eullach na beathai' thruailli' fo ghiulana', eadhon le dragh, agus dhain'-eon. Co fada agus ghiulanas tu mancuairt leat an corp bafmhor fo; mothaichi' tu arfnaileachd agus truime cridhe. Bu choir dhuit, air an abhar fin, am fad agus a'ta thu 'fan fheoil, eullach na feola chaoithea' go tric; chion nach urra' dhuit gan lafach bhith air d' oibreacha ann cleachdaibh fpriodalta, agus ann beachdaibh diadhai'.

Ann fan am fin, tha e feamail dhuit thu fein thoirt chum oibre irifeal o'n leath-amuigh, agus thu fein dh aotromacha'ann gniomhaibh math, agus bhith featha' air mo theachd, agus air mo fhiofracha' neamhail fe, le earbfa daingean; agus d' fhogar fo, is tirmeachd d' inntin fe ghiulana' fuas go foighidineach, gus am bith thu aris air d' fhiofracha' leam, agus air do fhaora' o gach uile iomaguin. Oir bheir mi ort do phiantan dhiochuimhneacha', agus fois cridhe mhealtuin. Cuirri' mi fgaoilte ann do lathair trachdan taitneach nan Scrioptuir, chum air do 'n chridhe bhith air a fhinea' mach; gu 'n toifeich thu air ruithea' ann flighe m' aitheanta fa, agus gu 'n abair thu, nach fiu fulanafq na aimfir fo, air ghloir re theachd a dfhoilfeichir annaine.

CAIB, LII.

## C A I B. LII.

*Ni coir do'n Duine e fein mheasa' fiuntach air Solas, ach na's tocha toiltineach air Buaileibh.*

THIGHEARNA, ni bheil mi fiuntach air do fholas, na air fiofracha' air bith fpioradalta, agus air an abhar fin, tha thu go ceart ag buintin rium, an uair dfhagas tu mi bochd agus m' aonranach. Oir ghe na b' urruin mi na deoir fhiola' mar chuan, cha bhithin fofd fiuntach air do fholas fa. O'n nach b' fhiach mi ni, ach bhith air mo fgiurfa' agus air mo chragha', chion gu'n do lochdaich mi go minic agus go trom 'na d' aghaife, agus gu'n do pheaccaich mi gu ro mhor ann am moran. Uime fin, reir gach deagh reafun, ni 'm fiach mi an folas is lugha : ach thufa' Dhia, a'ta math agus trocaireach, ni 'n aill leat d' obair fa fgriofa', chum taifbeana' beartais do mhaitheas ann faothachaibh na trocair, a'ta thu deonacha' d' oglaoch fa fos chofurtacha' thar gach toiltineas, agus ofcion tomhais dhaonna. Oir cha 'n eil do fholafan mar cho-bhruidhean nan daoine.

Ciod rinn mife o Thighearna ! chum gu tuga' tu dhamh folas neamhail air bith ? Oir ni cuimhne leam neo-ni do mhath a rinn mi, ach gu robh mi do ghna air m' aoma' gu bochduin, agus leafg chum leafacha' beathai'. Tha e fior, agus cha 'n urra' dhamh aicheuin : agus nan abairin an t arrachd, fheafamhui' tu ann 'm aghaife, agus ni bithea' aon ann a dhiona' mi. Ciod thoill mi airfon mo pheacaibh, ach iofroin agus teine fiorrui'? Aideicheam an firinn, gu bheil mife toiltineach air gach uile fpid agus tair; agus ni cubhui' dhamh bhith chomhnui' ann meafg do luchd-crabhach fa. Agus

ghe gur doileich leam ſo chluintin orm fein, ghidhea' airſon ſga na firinn, cuiream mo pheacan as mo leath fein, chum gu toillin na b' fhuraſda do throcair ſe fhaotuin.

Ciod their mi, miſe a'ta ciontach agus lan do rughnaire? Ni bheil beul-labhairt agam, ach amhain am focul ſo; pheaccaich mi, O Thighearna! pheaccaich mi; dean trocair orm, thoir mathanas dhamh. Leig dhamh re tamul beag; chum gu guilin amach mo bhron, roimhe dhamh dol gus an talamh dhorch air a choducha' le ſgaile dubhrui' bhais. Creud a'ta thu 'g iarra' air peaccoir ciontach agus truadh, ach gu deana' ſe airreachas, agus gu'n ilſeichea' ſe e fein a chion chiontan ſa. Ann am briſea' cridhe fhireanach, agus ann iriſealacha' cridhe ginear dochas am mhathanais, agus tha coguis buaireaſach air a cuirea' ann reite, deanar ſuas an gras cailte, dionar an duine o'n choruich re theachd; agus a'ta Dia, agus an t anam re airreachas ag tachairt ri cheile ann am poga' naomh na ſio-chainte.

Tha briſea' cridhe iriſeal nam peaccoir, mar iobairt thaitneach dhuitſe Thighearna, agus is mor agus is cubrui' a dheagh-aile ann do lathair ſe, na tuis loſgai.' Se ſo fos an t unga' taitneach ſin, a b' aill leat bhith air a dhorta' air do choſaibh naomh; do bhri, nach do chuir thu riamh cul ri cridhe briſte iriſeal. Ann ſo tha ionad dionai' o ghnuis fheirg an namhaid. Ann ſo, glanar as, agus caraichear ſuas ciod air bhith bha ceagailte na ſalaichte ann aite air bith eile.

CAIB, LIII.

## C A I B. LIII.

*Cha 'n 'eil Gras Dea air a chopairteacha' ri Luchd-ſmuainteacha' nan Nithe talmhui'.*

MHIC, tha mo gras luach-mhor, cha 'n fhulain ſe bhith air a chuirea' cuid-ri nitheibh iomallach, no mar-ri ſolaſaibh talmhui;' air an abhar ſin, is eigin dhuit cul chuirea' ri bacaibh uile ghrais; ma's mian leat e bhith air a dhorta' ſteach annad. Iarr aite foluichte dhuit fein, gradhaich bhith chomhnui' maille ruit fein amhain; na ſir bhith ri bruidhean ri neach air bith; ach ann aite ſin, doirt amach urnuidh chrabhach ri Dia, chum gu coimhead thu d' inntin ann tuirſe-cridhe, agus an choguis glan o pheaca, meas an ſaoghal uile mar neo-ni, agus raoineich fritheala' air Dia roimh gach ni o'n leath-amuigh. Oir cha'n urra' dhuit fritheala' ormſa, agus anns an am cheudna bhith gabhail do thlachd ſa 'ſna nitheibh ſin a dol thart. Is eigin dhuit thu fein tharruinea' air falbh o luchd-eolais, agus gaoil, agus an inntin chumail tuaſgailte o gach uile ſolas aimſireal. Amhuil ſin, tha an t Abſtal beannaichte Pedear ag guidhea' air Creidmheich Chrioſd iad fein choimhead mar choigreich agus luchd-cuairt 'ſan t ſaoghal ſo.

O! cia mor an t earbs bhitheas aige an ti ſin, aig uair a bhais, nach' eil air a chumail le togar do ni air bith 'ſan t ſaoghal? Ach ni 'm bheil an t anam lag comaſach air a chridhe bhith aige dealaichte mar ſo o gach uile ni; ni mo tha fios aige 'n duine fheol-mhor air ſaorſuin an duine o'n taobh-ſteach. Ach ma's aill leis bhith ſpioradalta do rirea', is eigin dha cul chuirea' ris na nitheibh fada uaidhe, go maith agus riuſan a'ta lamh-ris; agus

an tuille faicill bhith aige air fein, na air aon neach eile. Ma bheir thu buaidhe ort fein go iomlan, cuiri' tu chuid eile fo gheill go furafda: 'fi fo bhuaidhe choilionta, an lamh an uachdar ghlan air fein. Oir an ti, a'ta 'g a chumail fein fo gheill, chum gu bithea' feolmhorachd umhal do reafun, agus an reafun dhamhfa anns gach uile ni; 'fe fo go deimhin am fear-buaidhe air fein agus tighearna an t faoghail.

Ma's mian leat dol gus an airde fo, is eigin dhuit toifeacha' go fearoil, agus an tuagh chuirea' ris an fhreamh *'no bun*, chum gu fpiana' agus gu millea' tu an claona' foluichte agus an-orduichte fin dhuit fein, agus ionfui' gach math uaigneach agus talmhui'. Tha 'n t olc fo, leis am bheil an duine 'g a gradhacha' fein go mi-riaghailteach, aig iochdar gach ni a'ta re fpiana' 'mach agus re buaidhe thoirt air; air dha 'n olc fo bhith air a buadhacha' agus fo fmachd; bithi' fio-chainte mhor agus fois bhi-bhuan ann. Ach bhri gur tearc iad a'ta re faothracha' chum bafacha' dhoibh fein go iomlan, no ag finea' amach ann taobh-amuigh dhiu fein; air an abhar fin, tha fiad ag faotuin lub-cheangailte annta fein; ni mo dfheudas iad bhith air an togail fuas ann fpiorad os an cion fein. Ach an ti tha togara' go toileach trialla' maille rium, is eigin dha gu 'n lear-marmh e a ghaol aingi' mhi-riaghailteach uile fe, agus gan leannachd dheanamh ri ni cruthaichte air bith tre fannt no gradh uaigneach air bith.

## C A I B. LIV.

*Air Gluafaibh fa leath an Naduir agus a Ghrais.*

MHIC, thoir go dicheallach fanaire gluafan an naduir agus an ghrais; chion gu bheil iad ag imeachd

go

go finealta ann coineamh a cheille, agus is ro ghann nitear eadar-dhealacha' orra, mar an leis an duine ſpioradalta air a ſhoilleireacha' o'n taobh-ſtigh. Tha gach uile neach gan amharas, ag iarra' mhaith, agus ag cuirea' ropa do ghna ni eigin do mhath, araon 'n am briathraibh agus 'n an gniomharaibh, agus uime ſin meallar moran fo riochd am mhaith.

Tha nadur cealgach, agus ag tarruinea' moran, 'g an cuirea' 'ſan riob, agus 'g am mealla' ſa, agus tha e fein aige do ghna mar chrioch. Ach tha an gras ag imeacha' go neo-lochdach agus ag aoma' air ais o riochd uile an uilc, ni cuir e na ceilg roimhe, ach tha e deanamh na uile go glan, airſon Dea, anns am bheil e fa-dheirea' 'ag gabhail tamh.

Cha 'n aill leis an nadur, ach dhain-'eon bhith air a cuirea' gu bas, no bhith air a ſhrainea', no bhith air a buadhacha', no bhith fo ſmachd go toileach. Ach tha 'n gras ag ionſacha' a fein chlaoithea', bhith dol ann aghai' na feolmhorachd, ag iarra' bhith fo ſmachd, ag ſirea' bhith buadhaichte, ni mo is aill leis a ſhaorſuin arai' fein leantuin, ach is toigh leis e fein chumail fo ealain, ni mian leis bhith re tighearnas thaireis air aon neach; ach bhith beo 's ag ſeaſamh, agus ann am bith do ghna fo Dhia; agus bhith deas airſon Dea e fein luba' go iriſeal fo gach uile creatoir dhaonna.

Tha nadur do ghna re ſaothracha' airſon a ſhochair fein, agus ag abhail beachd, air ciod air bith coſain a thig air o ni eile'. Ach tha 'n gras ag ſealtuin, cha 'n e air an ni tha gaoraſach agus feamail dha fein, ach na's tocha, air an ni ſin a bhitheas tarbhach do mhoran.

Tha nadur go toileach ag gabhail urram agus meas: Ach tha 'n gras go deimhin ag toirt go dileas gach gloir agus urram do Dhia.

Is eagal leis an nadur naire agus tair; ach is ſubhach leis an ghras am maſla fhulana' air ſga ainm Ioſa.

Is toigh leis an nadur diamhaoineas agus tamh corporra; ach cha'n urra' do'n ghras bhith gan ſta, ach glacai' ſe go toileach gach ſaothair fo laimh.

Tha nadur ag ſirea' nithe boidheach agus neonoch, agus is grain leis na nithe garbh agus ſuarach; ach tha'n gras toileichte leis na nitheibh min agus iriſeal, agus ni fuath leis na nitheibh garbh agus ni diult e bhith coduichte le ſean aodach.

Tha aire aige 'n nadur air na nitheibh aimſireal, re gairdeachas ma na nithe talmhui', re bron ma chall, fo choruich leis an fhocul eacoireach is aotruime. Ach tha aire an ghrais air na nitheibh ſiorrui'; ni lean e ris na nitheibh aimſireal; ni buairear e' le call nan nithe; ni deanar feargach e leis na briathraibh is gairge; chion gu'n ſhuidheich e ionmhas agus a ghairdeachas ſa air neamh, far nach caillear dad air bith.

Tha nadur ſantach, agus ag gabhail na's toileichte, na bheir e, agus is toigh leis a chead bhith aige dha fein; ach tha 'n gras lan pailteis agus ſoſgailte ann an cridhe, ag ſeachna' feinealachd, toileichte le beagan, ag tabhairt fanaire, gur beannaichte ni thoirt ſeachad, na ghabhail.

Tha nadur ag aoma' chum na creatoirean, gu fheoil arai' fein, gu diamhaoineas, agus gu ſeabhaiſeach amuigh; ach tha 'n gras ag tarruinea' gu Dia, agus ionſui na ſubhailcean, ag cuirea' cul ris na nitheibh ſin, a'ta 'n an aghai' ſe; a'ta ſe teichea' o'n t ſaoghal, ag toirt fuath do mhianaibh na feola, ag baca' na ſeachrana mancuairt agus ag gabhail naire teachd lathair ann ſolluiſeachd.

Tha ſolas eigin go toileach aige an nadur o'n leathamuigh, anns am bheil tlachd go mothachail aige; ach tha'n

tha'n gras ag iarra' bhith air a chofurtacha' amhain ann an Dia, agus mor thlachd bhith aige 'san ard mhath ofcion gach uile ni.

Tha nadur ag deanamh an iomlan airfon a mhaith agus a fhochair arai' fein, gan duais cha 'n urra' dha dad dheanamh; ach tha duil aige re ni go maith no na's fearr; no molla, no gean-math fhaotuin airfon a dheagh ghniomhara, agus is mian leis a dheanatafa, agus a thobhairteafa bhith air am meafa' go mor: ach ni bheil an gras ag firea' ni air bith aimfireal; no 'g iarra' luach-faothair air bith eile, ach Dia amhain mar dhuais, no ag miannacha' dad air bith thuille do nitheibh feamail na beathai fo, ach mhead agus bhitheas iomchui' chum fiorruidheachd fhona fhaotuin.

Tha gairdeachas air nadur ma moran chairdean, agus luchd-gaoil, re bofd ma inmheachd fhuinn, agus eireagh a ghinealaich fe, tha e re fodal riufan a'ta cumhachdach, re meadal riufan a'ta beartach, agus 'g am molla' fan a'ta coflach ris fein. Ach a'ta 'n gras ag gradhacha' eadhon a namhaidean, agus ni moa fheidear fuas e le mor bhuidhean nan cairdean; ni cuir e meas air aite, no air eireagh ginealaich, ach an uair bhitheas fubhailce na's moa naifgte ruit; ach gabhai' fe ris am bhochd na's tocha na ris am bheartach, co-fhulanai' fe na's moa maille ris an neo-chiontach, na mar ris an chumhachdach; ni fe gairdeachas maille ris an fhireanach, ni ann mar-ris an neo-fhireanach; tha fe 'g earalacha' luchd-mhaith do ghna bhith eudmhor airfon na tiolacan is fearr, agus tre fubhailcean bhith coflach ri Mac Dea.

Ni nadur gearan go grad ma ghainea' agus triobloid; ach giulanai' an gras go feafmhach fuas le bochduin.

Tha nadur ag tionda' gach uile ni 'n a ionfui' fein, agus re coga' is re confboid air a fhon fein; ach tha 'n

gras

gras ag tabhairt air ais gach uile ni gu Dia, o'n tunaig iad air tus; cha cuir e dad do mhath as a leath fein, ni moa ghabhas e aon ni go dan air fein; cha'n 'eil e ri conſboid, no deanamh raoghain air a bharail fein, roi barail luchd-eile; ach tha e 'g a chuirea' fein, anns gach tuigſe agus ceadfai' fo gheill do 'n ghliocas ſhiorrui' agus fo ranſacha' dhiadhai'. Tha nadur ag iarra' bhith eolach air nitheibh foluichte, air nuaitheachdaibh chluintin; is aill leis bhith folluiſeach o'n leath-amuigh, agus eolas bhith aige air moran tre na ceadfaidhean; tha e togarach air an aire thoirt dha, agus ag deanamh na nithe o'n tig molla' agus iongantas: ach cha'n 'eil ſuim aige an ghras do ſgeoil, is ni faic e nithe neonoch; chion gu bheil ſo uile 'g eireagh o'n t ſean thruailleachd, an uair nach 'eil neo-ni ur, no mairreanach air an talamh. Tha e teagaſga' baca' chuir air na ceudfaibh agus ſuairceas dhiamhaoin agus ſpleagh ſheachna', agus na nithe re'm molla' agus fiuntach air iongantas ghabhail aſta, fholacha' go iriſeal; agus anns gach uile ni agus folum, tora' na buannachd ſpioradalta, agus molla' agus onoir Dhea iarra'. Cha 'n aill leis e fein, no na nithe is leis' bhith air an ardacha', ach is mian leis Dia 'n a uile thiolacaibh bhith air a bheannacha', a'ta toirt gach uile ni ſeachad le gradh glan.

Is ſollus o neamh an gras ſo, agus tiolaca' arai' o Dhia e, agus cothar ceart an t ſluaigh thaoighte agus geall an t ſabhalais ſhiorrui', a'ta togail ſuas an duine o ſpeis nan nithe talmhui', chum gradh nan nithe neamhail, agus do 'n fheoil, chum a dheanamh ſpioradalta. Air an abhar ſin, mar is moa chumar an nadur ſios agus fo ſmachd, is ann is moa dhoirtear aſteach an gras, a'-leaſuichear go lathail an duine o'n leath-ſteach reir iomhai' Dhea le nua-fhioſrachaibh.

CAIB. LV.

## CAIB. LV.

*Air Truailleachd an Naduir, agus air Neart an Ghrais dhiadhai'.*

THIGHEARNA mo Dhia a chruthaich mi reir d' iomhaigh agus do choſlach fein; deonaich an gras ſo dhamh a dfheuch thu bhith go mor agus go fheamail chum ſlainte; chum gu faithin buaidhe air mo naduir ro olc, a'ta tarruinea' gu peacan agus chum ſgroiſa'.

Tha mi mothacha' laigh am pheacai' ann m' fheoilſe ag cuirea' ann aghai' laigh m' inntin ſe, agus 'g am' thoirt ann bruite chum umhalachd na feolmorachd ann moran nithe; ni bheil e comſach dhamh dol ann aghai' a dhroch-fhulanais ſe, mar cuideich do gras ro naomh mi air a dhorta' go teth ann mo chridhe ſe.

Tha feam agam air do ghras, agus air gras mor, chum gu buaidheichear an naduir claon do ghna o oigeas gu olc: oir air dha tuiteam agus a bhith air a thruaillea' tre peaca an cheud duine Adhaimh: thanaig piantas an ſmala ſo anuas air chinea' daoine, ionnas gu bheil an naduir fein cruthaichte leatſa math agus ceart, anois air a chuirea' mach airſon ciont agus laigſe an naduir thruailli'; chion gu bheil a ghluaſan ſa, eiſean air a fhagail dha fein, ag tarruinea' chum uilc agus na nithe ſo bhos: oir cha'n 'eil an neart beag a'ta fantuin, ach mar ſhradag fholuichte 'ſan luath. 'Se ſo fein an reaſun nadurra air a chuairteacha' le dubhra mor, air dha foſd bhith aige breathanas am mhaith is an uilc; agus fad na firinn agus na breig; ghe nach' eil e comaſach dha, gach ni choiliona' a'ta ſe dearbha', ni mo tha e nois ag mealtuin lan ſholluis na firinn no fallanachd a chead thogara ſa.

O ſo ata e, o mo Dhia! gur tlachd-mhor leam do lagh reir an duine o'n leath-ſteach, air dhamh fios bhith agam gu bheil d' aithne math, ceart agus naomh, ag ditea' gach olc agus peaca, mar nithe bu choir bhith air an ſeachna'. Ach ghidhea' feadh ata mi 'ſan fheoil, tha mi riaracha' laigh am pheacai', agus is moa tha mi re umhalachd do 'n fheolmorachd na do 'n reaſun: o ſin ata e, gu bheil toil a lathair maille-ruim, ach doigh 'ſam bith chum maith dheanamh, ni faidheam. O ſo tha e tachairt gur aithne dhamh go maith ſlighe na foirfeachd, agus gur lear leam go leoir ſhoillejr, ciod bu choir dhamh dheanamh; ach air dhamh bhith air, mo ſharacha' le cuideam mo thruailleachd arai' fein, ni bheil mi 'g eireagh chum na nithe ſin is iomlanaiche.

O cia ro fheamail ata do ghras Thighearna dhamh! chum toiſeacha' air an ni ſin a'ta math a chuirea air adhairt agus a choiliona; oir as a eagmhais ſe cha 'n urruin mi dad dheamamh. Ach is urra' dhamh gach uile dheamamh annad ſa, air dhamh bhith air mo neartucha' le do ghras. O ghrais do rirea' neamhail, as t eagmhais ſe ni bheil toiltineas ſam bith againe, ni moa tha tiolaca' ſam bith do 'n naduir re mheaſa'! ni fiu inleachd air bith, no beartas, no ailne, no neart, no ciall no deas-chainte ann do lathairſe o Thighearna! gan an gras; oir ata tiolacan an naduir rei' araon do 'n mhath agus do 'n dream olc; ach 'ſe 'n gras no gradh diadhai tiolaca' arai' na muintir thaoighte; leis an toillear iadſan am bheatha ſhiorrui' a'ta air an ſgeadacha' leis. Tha 'n gras ſo go ro mhath, ionnas agus nach 'eil ſta air bith ann tioloca' na faidheadorachd, no deanamh na miorbhuilean, no ann dealbhacha' air bith, cia b' e ard gu bheil e, as a eagmhais ſe; agus ni bheil fos creideamh,

creideamh, no earbs no na ſubhailcean eile ſam bith taitneach dhuitſe gan ghras agus gradh.

O an ghrais ro bheannaichte a'ta deanamh am bochd ann ſpiorad ſaibhir ann ſubhailceibh; agus ag fagail eiſean a'ta beartach ann moran nithe, iriſeal ann cridhe. Thig, teirin, far am bheil mi, lion mi 'ſan uair mhath le do ſholas, air eagal gu fannaich m' anam ſa tre ſgiothas agus tirmeachd na inntin. Guidheam ort Thighearna, gu faidheam gras 'na do ſhealla ſa, oir is leoir do ghras ſa dhamh, ghe nach faidhin aon diu ſo a 's mian leis an naduir. Ma bhitheas mi fo bhuairea' agus air mo chragha' le triobloideibh lionor, cha gabh mi eagal as olc air bith, an tra bhitheas do ghras maillerium, 'ſ' eiſean mo neart, tha e toirt comhna' agus comhairle ſeachad, tha e na's treiſe na gach uile namhaid agus na's glice, na gach luchd-gliocais air bith.

'Se ſo maiſdear na firinn, fear teagaiſg an fholuim, ſollus an chridhe, fear-furtuchai' an dream fo thriobloid, fear-fuadachai' bhroin, a chuireas eagal air falbh, altramoir na crabhachd, agus fear-toirt amach nan deoir. Ciod e miſe as a eagmhais ſe, ach maide tirm agus bunn gan fheam re thiligea' air falbh? Uime ſin o Thighearna! leig do do ghras dol romham agus mo leanachd do ghna, agus go bitheanta mo dheanamh ſuidheichte air deagh oibreibh, tre Ioſa Crioſd do Mhac. Amen.

## CAIB. LVI.

*Gur coir dhuinne ſinn fein aich-euined agus Chrioſd leanachd tre na Crois.*

MHIC, mar is moa is urruin thu dol amuigh aſſad fein; mar is moa bhitheas tu comaſach air dol aſteach annamſa. Oir mar ata gan dad mhiannacha' o'n leath-amuigh ag deanamh ſio-chainte ſtigh, amhuil ſin, ata bhith 'g ar fagail fein 'g ar ceangala' ſa ri Dia, Is aill leam thu bhith 'g ionſacha' d' aich-euin iomlan fein ann mo thoilſe gan naghai-ra air bith, no gearan. Lean miſe; is miſe an ſlighe, an fhirinn, agus am bheatha. Gan ſlighe, cha'n imeichear, as eagmhais na firinn, ni gabhar eolas; gan bheatha cha bhithear beo. Is miſe an ſlighe bu choir dhuit leantuin, an fhirinn bu choir dhuit chreidſin, am bheatha, anns am bu choir dhuit d' earbs chuirea'. Is miſe an ſlighe neo-thruailleichte, an fhirinn do-thuitemeach, agus am bheatha neo-crioch-nach. Is miſe an ſlighe ro dhireach, an fhirinn is airde, am bheatha chinteach, am bheatha ſhona, agus am bheatha neo-chruthaichte; ma mhairreas tu ann mo bheatha ſa, gabhai' tu fios air an fhirinn, agus ni 'n fhirinn ſaor thu agus thig thu air am bheatha ſhiorrui'.

Ma's aill leat dol chum na beatha, coimhead na aith-eanta; ma's aill leat fios ghabhail air an fhirinn, creid miſe; ma's aill leat bhith iomlan, creic na bheil agad. Ma's aill leat bhith dhamh mar mo dheiſciobul, aich-euin thu fein; ma's aill leat am bheatha ſhiorrui' bhith agad, dean tair air am bheatha ſo lathair. Ma's aill leat bhith air d'ardacha' air neamh, ilſeich thu fein 'ſan t ſaoghal ſo. Ma's aill leat rioghacha' maille-riumſa, giulain an crann-ceuſai' mar-rium. Oir ſiad oglaoich

na

na crois a gheabh amach ſlighe an t ſonais agus an fhior-ſholluis.

Thighearna Iofa! chion gu bheil do ſlighe ſe cumhun, agus fo thair aige an t ſaoghal; deonaich dhamh gu lean mi thu, agus bhith fo dhimeas aige an t ſaoghal mailleruit. Oir cha'n 'eil an ſeirbheaſach na's airde na Thighearna, ni mo tha 'n deiſciobul oſcion a mhaiſdear ſa. Cleachdar do ſheirbheaſach an do bheatha ſa, chion gur ann annſin ata mo ſhlainte agus mo naomhachd fhireanach. Ciod air bith thuille air ſo, leabhas, no chluineas mi, cha'n aotromaich e mi, ni mo bheir e lan thlachd ugam.

Mhic, is aithne dhuit anois na nithe ſin agus leabh thu uile iad; is beannaichte bhitheas tu, ma choilionas tu iad. An ti aige am bheil m' aitheanta ſa, agus a'ta 'g an choimhead, 's eiſean aige am bheil gradh dhamh ſa; agus gradhaichi' miſe e agus foilſeichi' miſe mi fein dha, agus bheir mi air ſuidhea' maille-rium ann rioghachd m'Athair ſe.

Thighearna Iofa! mar thuairt, agus mar gheall thu, amhuil mar ſin deantar go deimhin e, agus gu 'n tachairea' e dhamh, gu'n toillin e; ghabh mi chrois, ghabh mi i as do lamh ſa; giulaini' mi, giulaini' mi iſe eadhon gu bas amhuil mar chuir thu orm i. Go fireanach 'ſe beatha an deagh mhanaich an chrois, ach is crois i tha 'g a threoracha' gu flathanas. Air dhuinne toiſeacha', ni bheil e laghail dol air ais, ni mo is coir a leagail dhinn.

Bhrathairean, gabhhaibh miſneachd, rachamaid air adhairt cuid-ri cheille, bithi' Iofa maille-riun. Ghabh ſinn ann chrois ſo fo laimh, air ſga Iofa, agus airſon Iofa feaſamaid go buan ris chran-cheuſai'; bithi' ſe na fhear-cuideich dhuinne, an ti ſe ar ceanard agus fear-iuil ſe. Feuch a'ta ar rioghſa trialla' romhain ſe, a

chuireas

chuireas an cath air ar ſhon ſa. Leanamaid e go miſneachail, no cuirea' eagal oilt air aon neach. Bithemid deas air baſacha' go foghainteach ſan choga', agus na tugamaid maſla air ar gloir, tre bhith ag teichea' o'n Chrois.

## C A I B. LVII.

*Na bithea' an Duine ro arſnaileach, an tra thuiteas ſe ann cor Chiontaibh.*

MHIC, tha foighidin agus iriſealachd fo thriobloidean na's taitneiche leamſa, na moran ſolais agus crabhachd ann 'ſna nitheibh ſona. Carſon ata thu fo bhuairea'? airſon focul beag, air a ra' 'na d' aghai ſe; ghe gu 'n robh e na bu mhoa, cha bu choir dhuit bhith air do ghluaſa'. Ach nois leig ſeachad e; cha 'n e cheud rud e, agus cha ni ur e, ni mo 'ſe rud ma dheirea' bhitheas ann, ma bhitheas tu fada beo. Tha thu laidir na's leoir, am ſad agus nach tachair neo-ni croſanta ort. Is math fos bheir thu comhairle, agus is aithne dhuit luchd-eile neartucha' le briathraibh; ach an uair thig grad thriobloid ionſui' do dhorus ſa, tha thu araon ag failligea' ann comhairle agus ann neart. Thoir ſanaire do laigſe mhor fhein a dfhioſraich thu go tric ann cruaſaibh beag; ghidhea' tha ſo air a dheanamh airſon do mhath, an uair thuiteas ſo no leathaidean eile ort.

Cuir as do chridhe e mar is fearr is aithne dhuit e, agus ma bhean e ruit, ghidhea' na leigea' e ſios thu, na cuma' e thu na's mo fada 'ſan riob. Anns an chuid is lugha giulain e go foighidineach, mar urra' dhuit ghabhail le aoibhneas. Agus ghe nach aill leat go deonach a chluintin, agus gu bheil thu mothacha'

feirg

ſeirg ag eireagh annad fein, ſmachdaich thu fein, agus na ceaduich do ni ſam bith mi-riaghailteach dol amach as do bheul, a dfheudas oilbheam thoirt do'n dream lag. Ciuineichear ann uine ghear am gluaſa air a dhuſga' annad, agus nitear blaſta am pian o'n leath-ſteach, air piltin do'n ghras. Foſd ata mi beo deir an Thighearna, agus deas air comhna' thoirt dhuit, agus ſolas na's moa na roi, ma dh earbas tu annam, agus gu'n gairm thu orm go crabhach.

Cum d'anam glan, agus deaſaich thu fein airſon an tuille ghinlana'. Cha'n 'cil an t iomlan cailte, ghe gu faic thu thu fein go tric fo bhuairea' agus air do chragha' go trom: is duine thu, is cha Dia thu, is feoil thu, is cha'n aingeal thu. Cionnas dfheudas tu ſantuin do ghna ann ſtaid cheudna na ſubhailcean; ann tra bha ſo dhioth air na aingealaibh air neamh, agus air cheud duine am pharas. Is miſe an ti a'ta togail ſuas agus ag ſabhala' an dream bhronach, agus ag direacha' ſuas luchd-eolais an laigſe fein chum mo dhiadhachd ſa.

Thighearna gu'm beannaichte gu robh am focul ſo agad, is milſe e do mo bheul na meal agus an cheir mheala. Ciod dheanuin ann mo thriobloideibh agus mo theanachaibh mor, mar coſnrtuichea' tu mi le do bhriath-raibh naomh? Ciod an umhail; cia mor no ciod a dfhulaineas mi, ma 'ſe agus gu'n tig mi fa-dheirea' gu dorus na ſlainte? Deonaich dhamh crioch mhath, thoir ſlighe ſona dhamh amach as an t ſaoghal ſo. Bith cuimhneacha' orm, mo Dhia, agus ſeol mi air an t ſlighe dhireach chum do rioghachd ſa. Amen.

CAIB. LVIII.

## C A I B. LVIII.

*Cha choir bhith ri runſacha' ſteach ann Cuiſeibh ard no ann Breathanaſaibh foluichte Dhea.*

MHIC, thoir an aire nach bith thu re conſboid ma nitheibh ard agus ma bhreathanaſaibh uaigneach Dhea. Carſon a'ta eiſean eile mar ſud air a fhagail, agus eiſean ſo eile air a thogail chum gras go mor? Carſon mar an ceudna, chraghar an neach ud go trom, agus thogar ſuas an neach ſo eile go ro ard? Thu na nithe ſo dol fad thaireis air comas uile an duine, agus ni mo is urrra' reaſun no ſeanachas air bith ruigſin air breathanaſaibh Dhea. Air an abhar ſin, an uair chuireas an mamhaid na nithe ſin ann do chridhe, no chluineas tu daoine neonoch air bhith ag geur-ſhirea' ſteach annta; thoir ſeachad freagar an Fhaidh: ata thu co-romach o Thighearna! agus tha do bhreathanas direach: agus aris; ata breathanaſan an Thighearna ſior, air an ſireanacha' annta fein. Is eagalach an ni ranſacha' aſteach dheanamh air mo bhreathanaſaibh; oir ata ſiad do-ſmuaineichte do'n tuigſe dhaonna.

Na bith fos ag ſirea' ſteach, no ri conſboidean ma thoiltineaſa nan Naomh, co acca dhiu is maomha na aon eile, no co dhiu is moa acca ann rioghachd nan neamh. Oir is minic ata leathaidin ſo ginea' tuaſaidean agus coiſtri' gan fheam, ag altrama' ſuas uabhar agus gloir dhiamhaoin mar an ceudna, o'n eireich fearmadan agus tuaileaſan; an tra tha 'n aon ud re ſpairnea' go uaibhreach chum an Naomh ud chuir air thoiſeach agus an neach ſo eile ag toirt an inmhe is airde do Naomh ſo eile. Nois, ni bheil mian-colais nan nithe

ſin,

ſin, no toil bhith ag ſirea' ſteach nan leathaideibh ag giulana' tora' ſam bith ; ach tha iad na's tocha re mio-thoileacha' nan Naomh ; do bhri, nach e miſe Dia ain-reite, ach Dia na ſio-chainte; an t ſioth tha-na's moa, ag coiſheaſamh ann fior iriſealachd, na ann an arducha' arai' ſein.

Tha cuid air an tarruinea' tre eud, chum an dream ſo, no dream ud le gradh na's moa ; ach tha'n gaol ſo na's tocha talmhui' na diadhai'. Is miſe an ti a rinn na Naoimh uile, a thug gras dhoibh, agus a thug iad gu gloir. Is fioſrach miſe air toiltineaſaibh gach aon dhiu air leath ; ghabh mi ropaſa le beannachaibh mo mil-ſeachd fein. B'aithne dhamh mo mhuintir ionmhuin roi an cruthacha', thaogh miſe as an t ſaoghal iad, agus cha do raoineich iadſan miſe roi-laimh. Ghairm mi iad le gras, tharruin mi ugam iad le trocair, agus thug mi air adhairt iad go ſabhailte troimh ioma buairea', phairteich mi riu ſolaſa thar ordugh, thug mi dhoibh buan-ſheaſmhachd agus chrun mi fein an foigh-idin ſe.

Is aithne dhamh an ceud neach agus an neach deir-eanach dhiu, agus tha mi 'g an glaca' uile le gradh do-mheaſta. Ataim re'm mholla' ann m' uile Naoimh ſe ; tha miſe beannaichte oſcion gach uile, agus re 'm onor-acha' anns gach aon fa leath a dh ardaich mi go glor-mhor, agus a roi dh orduich mi mar ſin, gan an toil-tineas arai' air bith roi-laimh. Air an abhar ſin, co ſam bith ni tair air an aon is lugha do mo Naoimh ſe ni bheil e 'g onoracha' an neach dhiu is airde, do bhri, gur miſe rinn am beag agus am mor. Agus an ti bheir uaidhe aon air bith do m' Naoimh, tha e toirt uamſa, agus o'n chuid eile uile ann rioghachd nan neamh. Is aon iad uile tre coi-cheangal an ghraidh ; tha t aon

ſmuainte acca, is aill leo an t aon ni, agus tha ſiad uile gradhacha' cheille ann aon.

Ach foſd (an ni is ro airde na's ſin) tha tuille gradh acca dhamhſa, na tha acca dhoibh fein, no do'n toiltineaſaibh; oir, air dhoibh bhith air an togail ſuas os an cion fein, agus air an tarruinea' amach as an gradh arai' fein, ataid go iomlan air an ſluga' ſios ann mo ghradh ſa, anns am bheil iad fos ag gabhail tamh tre mealtuin ſhiorrui'. Ni bheil neo-ni ann, a's urruin an arracha', no 'n antromacha' ſa; oir, air dhoibhſe bhith air an liona' leis an fhirinn ſhiorrui' ata iad ag loſga' le teine an ghraidh nach feudar a mhucha'. Air an abhar ſin, bithea' na daoine feolmhor agus biaſdail 'n an toſd mu labhairt air cor nan Naomh, d' an nach aithne gradh thoirt, ach d' an gairdeachas uaigneach. Ata ſiad ag cuirea' ris, agus ag toirt air falbh do reir an claona' fein, cha 'n ann mar is taitneach leis an fhirinn ſhiorrui'.

Ann moran ata ain-eolas, agus annta ſa go ſonruichte, a'ta go beag air an ſoilleireacha' d' an gann aige 'm bheil fios air aon neach ghradhacha' le gaol iomlan ſpioradalta. Tarruinear mar an ceudna moran le tlas nadurra no le cairdeas dhaonna chum an dream ſo no dream ud ghradhacha'; agus mar ata ſmuaintean acca ma na nitheibh ſo bhos, amhuil ſin ata am beachd ſa ma na nitheibh neamhail. Ach ata dealacha' dochoimeiſte eadar an ni a'ta an neo-iomlan ag ſmuaineacha', agus na nithe a'ta na daoine ſoilleireichte tre taiſbean neamhail ag ſealtuin air.

Air an abhar ſin, thoir an aire, mhic, nach dean thu ſeanachas go min-ſhireach air na nitheibh ſin a'ta dol thaireis air d' eolas; ach bithea' ſo na's tocha mar run agus mar chrioch agad, chum gu feudar d' fhaotuin ann

rioghachd

rioghachd neimh, ghe gu 'm b' ann mar an neach bu lugha ann ſin. Agus ghe gu 'm b' aithne do neach ſam bith, co ti bu naomha, no bu mhoa bhithea' ann rioghachd neimh : ciod am feam bhithea' ſan fhios ſo dha, mar ilſeichea' ſe e fein ann mo lathair leis an ſmuainte ſin, agus gu toga' ſin e chum an tuille cliu agus molla' do m' ainmſe. Tha eiſean ag deanamh moran na's taitneiche do Dhia, a'ta ſmuaineacha' air mead a pheaca ſa agus air lughaid a ſhubhailcean, agus air cia fada ata eiſean air falbh o iomlanachd nan Naomh; na eiſean a'ta re conſboid ma thimcheall co acca dhiu is moa no is lugha. Is fearr go mor gairmea' air na Naoimh le urnuidheibh crabhach agus le deoireibh, agus an aontachd glormhor ſa ghrioſa' le inntin iriſeal, na bhith re ranſacha' 'n an diamhaireachd tre fioſracha' dhiamhaoin.

Tha ſiad go maith agus go ro cheart toileichte, na b' aithne do dhaoine bhith toileichte, agus ſgurachd d'an ſeanachaſaibh faoin ſe. Cha 'n 'eil iad re gloir 'n an toiltineaſaibh fein, oir cha 'n 'eil iad ag cuirea' dad do mhath as an leath fein, ach re toirt an iomlan dhamhſa: do bhri gu 'n do bhuilleich miſe orra gach uile ni, mach as mo gradh anabarrach ſa. Tha iad air an liona' le gradh co mor na Diadhachd, agus air an cuirea' thairies le gairdeachas; ionnas agus nach 'eil neo-ni do ghloir a dhioth orra, agus nach urra' dad do ſhonas bhith dhioth orra. Oir mar is airde ata na Naoimh uile ann an gloir, mar is ilſe ata iad le ſin annta fein, agus le ſin na's gaolaiche agus na's foiſge dhamh. Uime ſin ata e ſgriobhta agad, gu 'n thilig iad ſios an corona an lathair Dhea, agus thuit iad ſios air an aodanaibh an lathair an uain, agus rinn iad aora' dhaſan a'ta beo gu ſaoghal nan ſaoghal.

Tha moran ag ceafnacha', co neach is moa ann riogh-achd Dea? aige nach 'eil fios, co acca bhitheas iad fiun-tach, bhith air an aireamh ameafg na naomh is lugha. Is mor an ni, bhith mar an neach is lugha air neamh, far am bheil gach uile ro mhor: chion gu gairmear gach uile'n an clann do Dhia, agus bithi' fiad mar fin. Bithi' dream is lugha mar mhile, agus bafaichi 'm peaccoir an chiad bliana'. Oir an uair dfheoruich na deifciobuil, co ti b' airde ann rioghachd na flaitheis; thuair iad am freagar fo; mar iompaichear fibh, agus mar bith fibh mar leanabana, cha teid fibh afteach do rioghachd neimh. Air an abhar fin, cia b' e neach dh ilfeicheas e fein mar an leanaban fo, 'fe fin fein a's moa ann an rioghachd neimh.

Anaoibhin dhoibh fe leis an grain iad fein ilfeacha' go toileach maille ris na leanabanaibh; chion neach leig geat iofal rioghachd neimh dhoibhfe dol afteach air. Anaoibhin mar an ceadna do 'n luchd bheartach, aige 'm bheil an folafan ann an fo; do bhri, air do na bochdan dol afteach do rioghachd Dea, gu 'n feafamh iad amuigh re caonna'. Bitheibh re gairdeachas fibhfe a'ta irifealach, agus bithea' aiteas oiribhfe a'ta bochd, air is luibhfe rioghachd Dea, ma 'fe agus gu 'n imeich fibh ann firinn.

## CAIB. LIX.

*Gu bheil gach Earbs agus Dochas r' an fuidheacha' air Dia amhain.*

THIGHEARNA, ciod e m' earbs a'ta agam anns am bheatha fo? No creud e mo chofurtuchd is moa ann ameafg nan nithe a'ta re fhaicin fo neamh? Nach tufa e, o mo Dhia mo Thighearna! air nach 'eil aireamh

aireamh air lionmhorachd do throcair ſe. C'aite 'ſan robh an chuis riamh go ceart leam as d' eagmhais ſe ? no cia an uair a b' urruin e bhith go olc maille-ruim, air dhuit bhith lathair ? 'Se mo raoghain bhith bochd air do ſhon ſa, na bhith beartach as d' eagmhais. Is raoineiche leam go mor, bhith mar fhear-cuairt maille ruit air thalamh, na ſealbh bhith agam air neamh as d' eagmhais: oir far am bheil thu, ann ſin tha neamh, agus far nach 'eil thu ann ſin th' am bas agus iofroin. Is tuſa is mian agus is togar dhamh; agus air an abhar ſin, is eigin dhamh bhith 'g onſnacha' air do dheidh ſe, ag glaothaich, agus ag guidhea' ort. Fadheoi cha 'n urra' mi earbs go lear chuirea' ann neach ſam bith chum comhna' thoirt dhamh ann m' eigeanaibh, ach annad ſa 'mhain mo Dhia ſa! Is tu 'm earbs is tu mo dhochas, is tu m' fhear-ſolais, agus an ti is fireanaiche thar gach uile,

Tha gach aon ag ſirea' an tairbhe fein agus ata thuſa 'mhain ag cuirea' romhad mo ſhlainte, agus mo bhuannachd ſa, agus ag tionda' gach uile ni chum mo mhath. Agus ghe gu bheil thu 'g am' chuirea' ſgaoilte fachomhair ioma triobloid agus buairea', tha thu 'g orducha' ſo go lear airſon mo thairbhe ſe, a ghnathaich do mhuintir ghaolach ſa dhearbha' air mile doigh fa leath. Anns an deuchuin ſin, cha bu choir dhuit bhith na bu lugha air do ghradhacha' agus air do mholla', na ghe gu 'n liona' tu mi le ſolaſaibh neamhail.

Annad ſa, air an abhar ſin. Thighearna mo Dhia! cuiream m'uile dhochas, agus mo dhion: annad ſa ſuidhcicheam m'uile thriobloid agus m'eigean; oir tha mi faigheal an iomlan eaſlain agus neo-ſheaſmhach, ciod air bith tha mi faicin an taobh-amuigh dhiot, oir is beag am feam ni buidhean nan cairdean dhamh, agus ni urra' luchd-cuideachd laidir comhna' thoirt dhamh,

no

no luchd-chomhairle ghlioc freagar thoirt dhamh, no leabhraichean an luchd-fholuim mo chofhurtacha' fa, no faoibhireas mo fhaora', no aite uaigneach agus taitneach mo dhiona' fa, mar toir thu fein comhna' feachad agus mar cuideich, mar neartuich, mar cofurtaich, mar teagaifg agus mar gleath thu fein mi.

Oir is neo-ni gach uile ni a chithear air fon ar fiochainte, agus ar fonais, an uair tha thu fein as an t fealla': ann firinn ni bheil e cuirea' dad re arn agh. Is tufa air an abhar fin, tobar gach uile maith, agus airde na beathai, agus doimhneachd an ghliocais, agus 'fe bhith ag cuirea' dochas annad fa, an folas is treife do d' fheirbeafachaibh. Ugad fa tha mo fhuilean air an tionda'. Annad fa mo Dhia fa agus Athair nan trocair tha mi cuirea' m' earbs. Beannaich agus naomhaich m'anamfa le beannachd neamhail, chum gu deanar e mar ionad chomhnui' naomh do ghair fiorrui 'fe; chum nach faighear neo-ni ann an teambul d' inmheachd fa, a bheir oilbheam do fhuileibh do mhoralachd. Amhairc orm reir meadachd do mhaitheis, agus reir lionmhorachd do throcair mhor fa, agus thoir eifdeachd do unruidh d' oglaoich bochd fa, fad air chuairt ann glean dubhrui bhais. Dion agus coimhead anam d' oglaoich fein air feadh ioma gabha na beathai thruailli' fo, agus fduir e ann co-chuideachd do ghras tre flighe na fio-chainte chum ducha' an t folluis fhiorrui'. Amen.

CRIOCH AN TREASA LEABHAIR.

# LEANMHUIN CHRIOSD.

## LEABHAIR IV.

## AIR AN T SACRAMAID.

*Earail Chrabhach chum Commanachd Naomh.*

*Guth Chriosd.*

THIGEIBH a m'ionnsui' se uile a'ta re saothair, agus so throm-eulaich, agus bheir mise fois dhuibh. An t aran a bheir mise uam, is e m' fheoil e, a bheir mise airson beatha an domhuin; gabhaibh, icheibh; 'se so mo Chorpsa, a'ta air a bhrisea' air bhur son sa. Deanaibh so ann cuimhneachan orm sa. Cia b'e dh icheas m' fheoil se agus a dh olas m' fhuilse 'ta se gabhail comhnui' annamsa agus mise ann sa. Na bhriathran a labhair mise ruibh, is spiorad agus is beatha iad.

### C A I B. I.

*Cia mor an t Urram leis am bheil Criosd re gabhail.*

'SIAD sin fein do bhriathran o Chriosd an fhirinn shiorrui'! ghe nach do labhairear iad 'san aon am, no air an sgriobha 'san aon aite. O'n is iad do bhriathran ann agus gu bheil iad fior, tha iad uile r' an gabhail

gabhail leamſa maille ri buidheachas agus creideamh. Is leatſa iad, agus is tu a labhair iad, agus is leamſa iad fos, chion gu'n tug thu ſeachad iad airſon mo ſlainte ſe. Gabham iad go toileach o do bheul, chum gu ſuidheichear iad na's tine ann mo chirdhe. Gu'n tuga' na briathran ſo lan caomhalachd, lan milſeachd agus graidh, miſneachd dhamh. Ach tha mo pheacan fein ag cuirea' oilte orm; agus mo choguis neo-ghlan 'g am' chumail air m' ais o theachd ionnſui diamhairean go mor. Tha milſeachd do bhriathraibh ſe toirt miſneachd dhamh, ach ata lionmhorachd mo chiontan ſa 'g am antromacha' ſios.

Tha thu 'g orducha' gu tigin ugad maille ri earbs, ma's aill leam cuid bhith agam maille ruit, agus gu gabhuin biadh na neo-bhaſmhorachd, ma's mian leam beatha agus gloir ſhiorrui' fhaotuin. Thigeibh, deir thuſa; ann a m' ionnſui' ſe uile ata re ſaothair, agus fo throm-eullaich agus bheir miſe fois dhuibh. O 'm focul mileis agus gaolach ann cluas am pheaccoir; gu 'n tuga' tuſa Thighearna mo Dhia ſa! gairm do 'n fheamach agus am bochd gu commanachd do Chuirp ro naomh ſa. Ach creud e miſe o Thighearna! gu gabhuin an danadas teachd ugadſa. Feuch! cha 'n urruin neamh nan neamha do chumail agus tha thu 'g ra. Thigeibh ann a' m ionnſui' ſe uile.

Ciod is ciall do 'n aontachd ghaolach ſo, agus do 'n chuirea' ſo co cairdeal? Cionnas dfheudas miſe teachd, a'ta fioſrach, nach 'eil dad do mhath annam fein? Cionnas bheir mi ſteach thu do mo thighſe, a lochdaich go minic ann aghai' do ghnuis ghraſmhor? Tha na Aingeil, agus na h Ard-aingeil, ag ſeaſamh 'n a do lathair le mor urram; tha eagal air na Naoimh, agus na fireanaich; agus ghe ſin, ata thu 'g ra: Thigeibh ann a

'm

m' ionnſui' ſe uile. Mar abairea' tu fein ſo, o Thighearna! co chreidea' e bhith fior? Agus mar orduichea' tu e, co dheana' dicheall teachd air adhairt.

Feuch! ſhaothraich Noa an duine ionruic re ciad bliana' ann deanamh na Airc, chum gu coimheadar eiſean maille ri bheagan; agus cionnas dfheudas miſe ann uine aoin uair mi fein dheaſacha' chum Cumadoir an t ſaoghail ghlaca' le urram. Rinn Maoiſe do ſheirbheaſach mor, agus do charaid ſonruichte fein an Airc do fhiogh neo-thruailli', a choduich e thaireis leis an or bu ghloine, chum gu cuirca' e ſteach inte claran an Lagh: agus an gabh miſe a'ta 'na mo chreatoir lobh an danadas, fear-deilbh an laigh, agus fear-toirt na beathai' ghlaca' go furaſda. Bha Salom, Riogh ro ghlioc Iſraeil re ſeachd bliana' ag togail teambul ro ghline chum molla' d' ainm ſe; agus rinn e feiſd a choiſreigea' re ochd laan. Thug e ſuas mile do iobairteibh ſio-chainteach, agus thug e Airc an chumhnaint ſteach air doigh ghraonach, chum an aite uimeichte air a ſon, maille re fuaim na trombaid agus luaghairdeachas. Agus cia-mar bheir miſe a'ta na mo dhuine ro bhochd agus mio-ſhona, thuſa ſteach gu mo thighſe, nach aithne, ach gann aon leath-uair chaithea' go crabhach; agus gu tuga' Dia gu'n do chaith mi leath-uair fein ach aon uair go ceart, agus bu choir dhamh.

O mo Dhia! cia mor an dicheall rinn iadſan, chum do thoileacha' ſa. Mo chragh! cia ro bheag an ni 'taim ag deanamh? Cia gaorraid an t am tha mi caithea'? an tra 'ta mi 'g am' ſhuidheacha' fein airſon commanachd. Is tearc an t am a'ta mi tionailte go lear, agus is ro thearc an t am a'ta mi ſaor o gach ſeacharan inntin. Agus go cinteach ann lathaireachd fhallain do Dhiadachd ſa, nach bu choir ſmuainte ſam bith mio-chiatach

teachd' ſan rod, no m' inntin bhith air a togail ſuas le dad air bith cruthaichte. Oir cha 'n e Aingeal ach Tighearna nan Aingeal a'ta mi ghabhail fo oidheachd.

Ach ghidhea' ſin, is anabarrach an dealach a'ta eadar Airc na chumhnaint maille ri fuileachaibh ſe, agus do Chorp ro ghlan ſa maille r' a ſhubhailceibh do-labhairteach ſa; eadar na iobairtean ſin an Laigh, a bha mar chotharan air na nitheibh re theachd, agus air offrail fhireanach do Chuirpſe coi-liona' nan ſean iobairtean uile.

Cuime? air an abhar ſin, nach 'eil mi air mo laſa' ſuas na's moa, ag ſmuaineacha' air do lathaireachd urramail ſe. Cuime? nach 'eil mi 'g am' dheaſacha' fein leis an tuille curaim, chum do thiolacan naomh ſa ghlaca': An uair thaiſbein na Naoimh ſin o ſhean, na Ard-athaireacha, na Faidhean, na Rioghan fos, agus na Priunſan, maille ris an t ſluagh go lear, teo-chridheachd go mor thaobh an aora' dhiadhai'.

Rinn ann Riogh ro chrabhach Dadhai' dauſa le uile neart ſa ann lathair Airc Dhea ag cuimhneacha' air na ſochaireibh a thuga' do Athaireachaibh o ſhean: Rinn e organan agus inneal ciuil do ioma ghne, chuir e amach ſoilm, agus dh orduich e iadſan bhith air an ſeinea' le gairdeachas; ſhein e fein go tric air an chlarſaich bhinn; agus air dha bhith teagaiſgte le gras an Spioraid Naoimh, dh ionſuich e do mhuintir Iſiaeil Dia mholla' le 'n uile chridhe, agus le beul co-fhuaimneach-ciuil eiſean bheannacha' agus ardacha' air feadh gach uile la. Ma 'ſe agus gu'n robh crabh go mor air a ghnathacha' 'ſan am ſin, agus gu'n robh am molla' diadhai' go mor ann lathair Airc na cumhnaint. Cia mor an crabh agus an t urram bu choir bhith agamſa agus aig' an t ſluagh chrioſdui' uile, ann lathaireachd an t ſacramaid, ann an glaca' do Chuirp ro mhath ſa?

Tha

Tha moran ſluaigh ag ruithea' chum aitean fo-leath, gu fuileachan nan Naomh fhaicin, agus air an liona' le iongantas ag cluintin dhoibh an gniomhara, agus re faicin togaileibh mor an teambuil ſe, agus ag poga' an cnamhan naomh ſa air an faiſgea' ſuas ann ſitea agus or. Agus feuch ata thuſa lathair agam ann ſo air an altair! mo Dhia ſa, Naomh nan Naomh, Cruthadoir nan daoine agus Tighearna nan Aingeal. Air faicin an leathaidean ſo do dhaoine; mothachear iad go tric le neonochas agus arrachas an t ſeallai', ach is beag an tora' bhuainear as; go arai' far am bheil iad ruithea' air adhairt agus air ais gan bhron airſon am peacan ſa. Ach ann ſo air an altair 'ſan t ſacramaid ata thu lathair go ionlan mo Dhia ſa an Duine Ioſa Crioſd; far an glacar fos tora' pailte na ſlainte ſhiorrui', go tric agus bhitheas tu air do gabhail go crabhach, agus fiuntach. Agus gu ſo, ni tarruinear ſinn le aotromas air bith no neonochas no feolmhorachd, ach le creideamh dhaingean le dochas crabhach agus le gradh direach.

O Dhea, Cruthadoir neo-fhaicſineach an t ſaoghail, cia miorbhuileach ata thu buintin riunn! Cia mileis agus graſmhor ata thu 'g orducha' gach uile ni, chum caoineas fheuchuin do d'mhuintir thaoghtae, d'am bheil thu 'g a d' thairgſea' fein re ghlaca' ſan t ſacramaid! Oir tha ſo dol thairies air tuigſe uile nan daoine; tha ſo go ſonruichte ag tarruinea' cridheachan nan chrabhach, agus ag laſa' ſuas an gradh ſa. Oir tha iadſan do luchd-fhireanach fein, a'ta 'g an ſuidheacha' fein chum leaſacha' am beatha ſa uile, ag glaca' go minic gras mor na crabhachd agus gradh na ſubhailce tre 'n t ſacramaid ro fhiuntachd ſo.

O! is iongantach gras foluichte an t ſacramaid ſo, a 's aithne do luchd-fhireanach Chrioſd amhain. Ach

ni 'n urruin fios bhith aige na mi-chreidmheich agus traillean am pheacai' air ſo. Ann 'ſan t ſacramaid ſo, tha gras ſpioradalta air a thoirt, agus deanar an t ſubhailce cailte ſuas anns an anam aris; agus pilli' an ſgiamh air a mio-mhaiſea' le peaca, air ais aris. Tha 'n gras ſo air uaireibh go mor, ionnas agus gu mothaich, cha 'n e 'mhain an inntin, tre pailteas na crabhachd air thoirt ſeachad; ach fos an corp lag, an tuille do ſpiona' neartmhor.

Ghidhea', 'ſe an t abhar broin agus cruais ata againe, chion gu bithemid go meo-bhla agus go dearmadach agus nach tarruinear ſinn, chum Crioſd ghabhail le tuille teo-chridheachd; ann 'ſam bheil dochas uile agus toiltineas an mhuintir re 'n ſabhala' ag coi-ſheaſamh. Oir 'ſe eiſean ar naomhachd agus ar fuaſgal ſa, 's eiſean ſolas an luchd-cuairt agus mealtuin ſhiorrui' nan Naomha. Is moran t abhar broin mar an ceudna, gu bheil go lionor ag gabhail ſuim go beag do 'n diamhair ſhlainteal ſo, a deanamh aoibhneas air neamh, ag coimhead an t ſaoghail go lear. O! air doille agus cruas cridhe an duine, nach 'eil toirt aire na's moa air an tiolaca' do-labhairteach ſo, a'ta tuiteam ann an dimeas uirre o a gnathach lathail ſe.

Oir na bithea' 'n ſacramaid ro naomh ſo air a iomraiteacha' ach ann aon aite 'mhain, agus air a choiſreigea' le aon Sagairt amhain 'ſan t ſaoghal: cia mor am togar leis ann ſaoil thu, ghabha' daoine orra gu dol chum an aite ſin, agus ionnſui' leathaid Shagairt a bhuinea' do Dhia; chum agus gu faicea' iad na diamhairean diadhai' air an ard-mholla'? Ach nois is lionmhor Sagairt a'ta deanta, agus offralar Crioſd ſuas ann iomad aite: chum gur moa thaiſbeinea' gras agus gradh Dhea do 'n duine, mar is farſaine ata commanachd air a ſgaoilea' feadh an t ſaoghail. Buidheachas gu robh dhuitſe

dhuitſe Iosa mhaith, am Buachaile fiorrui', a dheonaich ar beathacha,' finn ata bochd agus 'n ar coigreich, le do Chorp agus d' Fhuil phriſeal: agus chum gabhail nan diamhairean ſo, tha eadhon labhairt do bheoil arai' fein 'g ar cuirea' ſa, ag ra: Thigeibhſe uile 'a m' ionnſui' ſe, a'ta re ſaothair agus fo eullaich throm, agus bheir miſe fois dhuibh.

## C A I B. II.

*Gu bheil Maitheas mor, agus Gradh Dhea air an taiſbeana' 'mach do 'n Duine anns an t Sacramaid ſo.*

*Guth an Deiſciobuil.*

THIGHEARNA! ag cuirea' m' earbs ann do mhaitheas agus do throcair mhor, thigeam air m' adhairt go eaſlainteach gu mo Slanuidheor, go ocrach agus tartmhor gu tobar na beathai, go ſeamach gu Riogh na neimh, mar ſheirbheaſach gu Thighearna ſa, mar chreatoir gu Chruthadoirſe, mar neach air fhagail gu m' fhearſolais gaolach. Co as ata ſo dhamh, gu 'n tigea' tu 'a m' ionnſui' ſe? Co e miſe, chum gu 'n tuga' tu thu fein dhamh? Cionnas dfheudas an leathaid do pheaccoir teachd 'n a do lathair? Agus cionnas ata thuſa deonacha' teachd ionnſui' am pheaccoir? Is aithne dhuit do ſheirbheaſach, agus tha fios agad nach 'eil neo-ni do mhath aige anna fein, fa 'n tuga' tu an ſochair ſo dha ſa. Air an abhar ſin, tha mi 'g aideacha' mo ſhuarachd fein, agus ag aidmheilea' do phailteis ſe; mollam do mhaitheas, agus bheiream buidheachas dhuit airſon do gradh ro mhor. Tha thu deanamh ſo air ſon do ſga fein, cha 'n an airſon mo thoiltineaſan, ach chum gu 'm bithea' aithne na b' fhearr agam air do

mhaitheas,

mhaitheas, gu bithea' an tuille graidh air a dheonacha', agus gu bithea' an irifealachd na b' iomlain air a molla'. Uime fin, chion gu bheil fo taitneach dhuit agus gu 'n d' orduich thu e bhith mar fin; tha d' aontucha' caomhail 'g am' thoileacha' mar an ceudna, agus b' aite leam nach bithea' m' eafaontas na bhaca' air.

O Iofa ro bhlafta agus lan do phailteis! cia mor an t urram agus am buidheachas, maille re molla' bi-bhuan a'ta dligheach dhuitfe, airfon glaca' do Chuirp naom fa, a fheothas fa, cha'n fhaighear aon duine tha comafach air a luaithea? Ach ciod air an fmuaineich mi anns an commanachd fo, ann mo dhluthacha' fa, chum mo Thighearna, d' a nach urra' dhamh go brach an t urram fin thoirt bu choir dhamh; agus ghidhea' bu mhian leam a ghlaca' go crabhach? Ciod air an fmuaineich mi na's fearra agus na's fallaine do m' anam, na bhith 'g am ilfeacha' fein go iomlan ann do lathair, agus ag molla' do mhaitheas anabarrach fa thairies ormfa. O mo Dhia! mollam thu, agus ardaicheam thu air feadh na fiorruidheachd. Deanam tair orm fein, agus geilleam dhuit, 'g am chuirea' fein fios ann doimhneachd ma fhuarachd fein.

Feuch! is tufa Naomh nan Naomha, agus is mife falachar nam peaccoirean. Feuch! ata thufa 'g aoma' a m ionnfui'fe, nach fiu fealtuin orm anuas. Feuch! ata thufa tighin ugam, agus is aill leat bhith maille rium; ata thu 'g am chuirea' chum do chuirm; is aill leat biadh neamhail thoirt dhamh, agus aran nan Aingeal re ichea', agus cha'n aran eile go deimhin, ach thu fein, an t aran beo, a thanaig nuas o neamh, agus tha toirt beatha do 'n t faoghal.

Feuch! co as ata 'n gradh fo ag teachd amach, agus ciod am pailteas a'ta 'g a fhoilfeacha'? Cia mor na buid-

buidheachafan agus na mollan a 'ta dligheach dhuit airfon na nithe fin! Cia fallan agus tarbhach bha d' inleachd fa, an uair dh orduich thu fo? Cia blafta agus aite an cuirm, an tra thug thu thu fein feachad ann am biadh! O cia iongantach d' obairfe Thighearna! Cia comafach do chumhachd fa! Cia neo-mhearachdach d' fhirinn 'fe! Do labhair thu, agus rinnead iad, agus bha fin deanta a dh orduich thu.

Is iusnach an ni e, agus toiltineach air creideamh, agus ag dol thaireis air tuigfe nan daoine, gu bithea' tufa Thighearna mo Dhia fa am fior Dhia agus Duine air do chumailfe go lear fo riochd beag arain agus fhion, agus ata air d' ichea' leis an fhear-ghabhail as eagmhais do bhith caite. B' aill leatfa Thighearna nan uile nithe, aige nach'eil feam air aon neach, tre d' fhacramaid fe tamh ghabhail annaine. Coimhead mo chridhe agus mo chorp gan fmala; chum gu bith mi comafach air do dhiamhairean naomh fa dh iomraiteacha' go tric le coguis ghlan agus aiteas, agus fin ghlaca' chum mo fhlainte fhiorrui' fe, a fhuidheich agus a dh orduich thu go fonruichte air fon d' onoirfein mar chuimhneachan brioghor bi-bhuan.

Bithea' aiteas ort o m' anam! agus thoir buidheachas do'n Thighearna air fon an tiolaca' agus an t folais ro uafal arai', air a fagail dhuit ann glean nan deur fo. Oir, cia minic agus dh airefeas tu na diamhairean fo, agus ghlacas tu Corp Chriofd; co tric fin ata thu 'g iomraiteacha' obair do fhaorfuin, agus nitear thu do chophairteicheor air toiltineafaibh uile Chriofd; oir, ni traoghar gradh Chriofd am feafd agus ni moa tha mead a dhiolfa air a thirmeacha' go fiorrui'. Air an abhar fin, bu choir dhuit, thu fein uimeacha' chum fo, tre a-nuathacha' bitheanta treor a d' inntinfe, agus dia-

mhair

mhair mor na ſlainte cho'romacha' le beachda faicilleach. Agus bu choir dha bhith air a fhaicin leat, go minic agus their, no chluineas tu Aorruin, bhith cheart go mor, go ur, agus go tlachdor dhuit, agus ghe gu bithea' Crioſd air an la ſin fein air a dheanamh 'n a dhuine, air tearnna' dha 'ſan toiſeach gu broin na Oigh, no mar gu bithea' ſe fulana', agus ag baſacha' air an chran-cheuſai' air ſon ſabhalas nan daoine.

## C A I B. III.

*Gu bheil e tarbhach an Commanachd ghabail go tric.*
*Guth an Deiſciobuil.*

FEUCH! thigeam 'a d' ionnſui' s' o Thighearna chum gu bithea' e go maith leam le do thiolaca' ſa, agus gu deanar miſe aite ann do chuirm naomh ſa, a dheaſaich thu o Dhea ! 'n a do mhilſeachd chum nam bochd. Feuch ! annadſa tha t iomlan, is choir, na is urra'dhamh mhiannacha'; oir, is tuſa mo ſhlainte agus mo ſhaorſuin, mo dhochas agus mo neart mo thlachd agus mo ghloirſe. Uime ſin dean aoibhneach air an la diu anam d oglaoich fein; chion gu 'n thog mi ſuas m' anam ſa ugad; Thighearna Ioſa ! Is mian leam nois go crabhach, urramach do ghabhail ſe. 'Se mo thogar ſa do thoirtſe ſteach gu mo thigh ſe; chum gu toillin do bheannachd ſa mar Scacheuſus agus bhith air m' aireamh ameaſg cloine Abrahaim. Ata deidh aige m' anam air do Chorp, agus ata mo chridhe togara' bhith ceangailte ruit.

Thoir thu fein thaireis dhamh, agus is leoir ſin. Oir, as d' eagmhais ſe, ni bith feam ann ſolas ſam bith. Cha 'n urruin mi bhith as d' eagmhais, agus gan d' fhioſrachas, cha'n' eil e comaſach dhamh bhith beo. Air

an abhar ſin, is eigin dhamh dluthaca' ruit go tric, agus do ghabhail ſe mar leigheas m'anaim, air eagal gu fan-aich mi ſan t ſlighe, ma bhitheas am biadh neamhail ſo dhioth orm. Oir, amhuil ſo, thuairt thu air uair, o Ioſa ro throcaireach! ag ſeirmonacha' do 'n t ſluagh agus ag leigheaſa' eaſlaintean fa leath. Ni'n aill ſeam an cuirea' air falbh gu 'n tigh ſe air ocras; air eagal gu bith iad ag fanancha' ſan t ſlighe. Uime ſin; buin rium ſa air an achd cheudna, thuſa a dfhag thu fein 'ſan t ſacra-maid airſon ſolas nan creidmheach. Oir, is tuſa a-nua-thacha' blaſta an anaim, agus an ti dh icheas thuſa go ſiuntach, bithi 'ſe na chophairteich 'ſna oirre air an ghloir ſhiorrui'. Tha e go deimhin feamalach dhamſa, a' ta go minic ag tuiteam agus faileigea; gu'n a-nuathaichin, gu glanuin agus gu'n laſuin mi fein ſuas tre urnuidhean tric agus aidmheilean chum naomh ghlaca' do Chuirp ſe; air eagal le a ſheachna' na's faide, gu tuiteam o mo run naomh ſuidheichte ſe.

Oir tha tuigſe an duine o oig ſe 'g aoma' chum an uilc, agus mar bithea' leigheas diadhai' 'g a chomhna', thuitea' an duine go grad ann nitheibh na bu mheaſa. Air an abhar ſin, tha 'n commanachd 'g a tharruinea o'n olc, agus 'g a dhaingneacha' ſa' ſam mhath. Oir, ma'ſe gu bheil mi nois go tric dearmadach, agus meo-bhla, an uair ata mi gabhail commanachd, no 'g ra' Aorruin; ciod thachairear, mar gabhuin an leigheas ſo, agus mar iarruin comhna' go mor ſo? Agus ghe nach' eil mi iomchui' air gach la chum commanachd, no ſuidheichte chum Aorruin ag ra'; ach ni mi mo dhicheall chum na diamhaírean diadhai' ghlaca' air aman iomchui', agus mi fein dheanamh mo chophairteich air gras go ro mhor. Oir is e ſo aon priomh ſholais an anaim fhireanaich, go fad agus ata ſe dol air chuairt uaite 'ſan chorp bhaſmhor ſo,

gu bithea' ſe go tric ag cuimhneacha' air a Dhia ſa, agus a ghaolach ſa ghabhail le inntin chrabhach.

O aontachd iongantach do ghaoilſe d' ar taobh ſa! gu deonaichea' tuſa Thighearna Dhia, Cruthadoir agus fear-beothachai' nan uile ſpiorad, thighin chum m' anam ro bhochd ſa agus a ocras ſa ſhaſucha' le d' uile dhiadhachd agus do dhaonnachd ſa. O'n inntin ſhona agus an t anam beannaichte! a' ta toiltin ortſa a Tighearna agus a Dia ſa ghlaca' go crabhach agus ann do ghabhail ſe bhith air a liona' le gairdeachas ſpioradalta! O cia mor an Tighearna a' ta e gabhail; cia ionmhuin an t oidheach a' ta e toirt aſteach gu thigh! cia cubhrui' fear-cuideach a' ta ſe gabhail uige, cia dileas an caraid a'ta ſe taogha'! cia aluin, agus uaſal am fear-nua-poſai' a' ta ſe gabhail le failte, agus re ghradhacha' roi luchd-ionmhuin uile, agus re mhiannacha' oſcion gach ni re 'n togara! O m' fhear ionmhuin gaolach ſa! bithea' neamh agus talamh le'n uile ſgeadacha' ſa 'nan toſd ann do fhianuis ſe, oir, ciod ſam bith dh ailne no mollai' 'ta acca, 'ſan o dheonachd do phailteas ata e, ni'n arruin iad teachd chum maiſe d' ainmſe, air nach 'eil aireamh air a ghliocas.

## C A I B. IV.

*Gur lionmhor na Sochairean a'ta air an toirt dhoibhſe a ghabhas an Commanachd go crabhach.*

*Guth an Deiſciobuil.*

THIGHEARNA mo Dhia ſa! gabh romham le beannachaibh do mhilſe fein, chum agus gu toill mi teachd air m' adhairt go crabhach, chum do ſhacramaid ard-ghraonach ſa. Tog ſuas mo chridhe ugad

fein,

fein, agus fuafgail mife as an lundaireachd throm fo. Fiofraich mi le do ghras ftainteil, chum go blafuin ann fpiorad do chubhruichdfe, a'ta 'na folacha' 'fan t facramaid fo, mar ann a lan tobair fa. Soilleireich mar an ceudna mo fhuilean fa; chum amharca' air diamhaireachd go mor, agus neartuich mi gu fin chreidfin le creideamh gan teagamh fam bith. 'Se fo d' obair fein, agus cha'n e cumhachd an duine; 'fe d' ordugh naomh ann, agus cha' n e tionfgal an duine. Oir, ni faighear aon neach comafach dhe fein air fo thoghail, no thuigfin, a'ta eadhon ag toirt barr air geur-chuifeachd nan Aingeal fein. Am bith mife, air an abhar fin, 'taim mo phe accoir gan fhiu 'na m' uir agus na mo luath, comafach air ranfacha' fteach, agus air diamhaireachd go naomh agus go ard thuigfin?

Thighearna, ann neo-lochdach mo chridhe, le creideamh mhath dhaingean, agus ann umhalachd do d' ordugh, tha mi teachd 'a d' ionnfui' fe le dochas agus urram; agus creideam go fireanach, gu bheil thu fein lathair 'fan t facramaid fo 'n a do Dhia agus 'n a do Dhuine. Is aill leat, uime fin, gu glacuin thu, agus gu ceangluin mi fein ruit ann gradh. Uime fin, guidheam do throcair, agus iarram ort gras fonruichte, chum fo thoirt dhamh, chum gu leaghar mi uile annad, agus gu 'n ruithin thaireis le do ghradh fa; chum nach firin cofurtachd fam bith o ni air bith eile. Oir, is 'fe 'n facramaid ard-fhiach-mhor fo, flainte an anaim, agus an chuirp, leigheas gach eaflainte fpioradalta, leis an flanuichear mo chiontan, frianar mo dhroch-fhulanas, leis an tugar buaidhe air na buaireibh, no leis an deanar na's lugha iad; leis an dortar afteach an tuille grais, leis am meaduichear an t fubhailce cheana air toifeacha',

 leis

leis an daingneichear creideamh, neartuichear dochas agus leis an lasar suas agus sinear an gradh.

Oir is lionmhor gach math a thug thu seachad agus a'ta thu fosd go minic ag toirt do do mhuintir ionmhuin, a'ta gabhail an chommanachd go crabhach; o mo Dhia, fear-glacai' m anaim, leasaicheor laigse an duine, agus fear-toirt gach uile solais o'n leath steach! Oir tha thu dorta' annta solais lionmhor, chum an cumail suas fo'n ioma triobloid se, agus tha thu 'g an togail suas o dhoimhneachd an leigea' sios fein, chum dochas do dhiona' sa, agus tha thu 'g an a-nuathacha', agus 'g an soilleireacha' sa le nua-gras o'n leath-steach; chum agus gu faith iadsan iad sein, an deidh laimh, a bha roi commanachd so churam agus gan teo-chridheachd sam bith, na's fearr, air dhoibh bhith air an chaochla', agus air an aotromacha' leis am bhiadh agus an deoch neamhail so. Agus ata thu uime sin, air an doigh so beantuin re do mhuintir thaoite fein; chum gu 'n aideich iad go fireanach agus gu 'm mothaich iad go foluiseach, cia ro lag a'ta siad dhiu fein, agus cia mor ata iad ag faotuin o do ghras agus do phailteas sa. Do bhri gu bheil iad dhiu fein fuar, tirm agus neo-chrabhach, ach leatsa deanar iad durachdach, suntach agus crabhach. Oir co neach a'ta dluthacha' go irisеal chum tobar na milse, nach giulain leis air falbh beagan do bhlasdachd? No co neach a'ta seasamh lamh re teine mor, nach 'eil ag mothacha' beagan teas o sin? Nois is tusa an tobar do ghna lan, agus ag dol thaireis, an teine do ghna ag lasa', gan chaithea' go brach.

Air an abhar sin, mar'eil e ceaduichte dhamh tarruinea' as iomlanachd an tobair, no ola' gu mo thoileachas; ghidhea' cuiream mo beul ri beul na pioba neamhail so; chum anns an chuid is lugha, gu glacuin braon beag

beag o ſin, chum mo thart ſa aotromacha', chum agus nach tirmeachear mi go iomlan ſuas. Agus mar feud mi bhith go lear neamhail agus air theinea' mar Chearubuin agus Shearaphaim; ach ni mi mo dhicheall chum mi ſein thoirt gu crabh, agus mo chridhe dheaſacha' airſon laſair bheag eigin fhaotuin do 'n teine dhiadhai, tre glaca' iriſeal an t ſacramaid ſo ag toirt na beathai. Agus ciod ſam bith tha dhioth ormſa, o Ioſa mhaith, agus ſhlanuidheor bheannaichte! dean ſa ſuas e ann do phailteas agus do mhaitheas, a dheonaich gach uile ghairmea' d' ionnſui' ſe, ag ra. Thigeibhſe 'a m' ionnſui' ſe uile a'ta re ſaothair agus fo throm eullaich, agus bheir miſe fois dhuibh.

Tha miſe go deimhin re ſaothair ann fallas mo ghnuis fein, agus fo phiana le mulad mo chridhe', air 'm antromacha' le peacaibh, gan fhois le buaireibh, air mo ſharacha', agus air mo cheangala' le ioma droch-ardan; gan aon agam a chuideicheas, no ſhaoras mi, no a ni mi ſlan, ach thuſ' amhain mo Thighearna Dhia, mo Shlanuidheor, ris am bheil mi 'g am earbſa' fein agus na bheil agam, chum gu gleath thu miſe, agus gu 'n toir thu mi chum na beathai ſhiorrui'. Gabh miſe airſon mollai' agus gloir d' ainmſe; a dh uimeich do Chorp agus d' Fhuil chum biadh agus deoch dhamh. Deonaich dhamh o Thighearna Dhea mo ſhlainte ſe! gu fas gaol na crabhachd annam tre taoghal tric do dhiamhaireachd ſa.

CAIB. V.

## C A I B. V.

*Air Feothas an t Sacramaid, agus air an Inmhe Shagairteach.*

*Guth an Deifciobuil.*

GHE gu 'm bithea' agad gloinnead nan Aengeal, agus naomhachd naoimh Eoin Baifde; cha bhithea' tu toiltineach air an t facramaid fo ghlaca' no lamhacha'. Oir cha 'n 'eil coir aige toiltineafan air bith nan daoine air fo choifeirgea' na gu 'n lamhaichea' duine facramaid Chriofd, agus gu gabha' fe aran nan Aingeal mar bhiadh. Is mor an run-diamhair fo, agus feothas nan Sagairt d' an tugar fin, an ni nach do dheonaichear do na Aingealaibh; oir is 'fan aige na Sagairtean amhain, go dligheach air an orducha' 'fan Eaglais, tha cumhachd an Aorruin 'g ra', agus Corp Chriofd choifreigea'. Se 'n Sagairt go deimhin Minifdear Dhea, ag gnathacha' focuil Dea tre aithne agus orducha' Dhea: Ach 'fe Dia ann fin, an t Udar arai', agus am Fear-obair neo-fhaicfineach d'am bheil gach ni is áill leis fo gheill, agus d'am bheil gach uile ni freagarach a'ta fe 'g aithnea'.

Air an abhar fin, is coir dhuit an tuille creideas thoirt do'n Dia uile-chumhachdach anns an t facramaid ro mhath fo, na do d' thuigfe arai' fein, no do chothar faicfineach fam bith eile. Agus uime fin, is eigin dhuit bhith ag dluthacha' chum na obair fo, maille re mor eagal agus urram. Thoir an aire dhuit fein agus faic, creud an gne minifdrealachd a thugad dhuit tre cuirea' lamhan an Eafbuig ort. Feuch do rinnear thufa 'n a do Shagairt agus coifruigte chum an Aorruin ag ra'! Feuch anois gu'n offarail thu fuas iobairt do Dhia na h am iomchui' fein, agus gu'n taifbein thu thu fein go neo-choireach.

Cha

Cha d' aotromaich thu d' eullach, ach tha thu nois ceangailte le bann na's tinne an ealain, agus fo cheangal an tuillead iomlanachd agus naomhachd. Bu choir do'n t Sagairt bhith ſgeadaichte leis gach uile ſubhailce, thoirt eaſamlair na deagh bheathai' do luchd-eile. Cha bu choir d'a chonaltra dheanamh reir ſlighe tuathach agus gnathach nan daoine, ach mar-ris na Aingealaibh air neamh, no maille ris na daoineibh iomlan air thalamh.

'Se 'n Sagairt coduichte ann eideibh naomh ſa fearionaid Chrioſd, chum urnuidh dheanamh ri Dia araon air a ſhon fein agus airſon an t ſluaigh goiriſeal, air modh a chuingne. Tha cothar na crois aige, araon air a chul-'aobh agus air a bheul-'aobh, chum cuimhneachan do ghna air fulanas Chrioſd. Tha e giulana' na crois air a bheul-'aobh 'na eide ſe, chum gu'n amhaircea' ſe go dicheallach air lorga cois Chrioſd, agus gu'n foluimea' ſe, eiſean leantuin go durachdach; o chul 'aobh tha e cotharuichte leis an chrois, chum gu giulainea' eiſean airſon Dea go caomh gach uile gne triobloid a thig air o luchd-eile. Air a bheul-'aobh tha e 'g iomracha' na crois, chum gu caoinea' ſe a pheacan arai' fein, air a chul 'aobh, chum gu guillea' ſe tre truas airſon peacan luchd-eile, agus chum gu bithea' fios aige e fein bhith ſuidheichte mar mheadhon eadar Dia agus am peaccoir; ni mo bu choir d'a ſgurachd do urnuidh agus offrail thoirt ſuas gus am faith e gras, agus an trocair a'ta e 'g iarra'. An tra 'ta 'n Sagairt ag ra' na Aorruin, a'ta e toirr onoir do Dhia, ag deanamh nan Aingeal aoibhneach, agus toirt fois do na mairbh, agus 'g a dheanamh 'na chophairteich air gach ni 'ta math.

CAIB. VI.

## C A I B. VI.

*Iartas iomchui thaobh Ceufnacha' roi Commanachd.*

*Guth an Deifciobuil.*

THIGHEARNA, an uair fmuaineicheas mi air do ro fheothas fa, agus air mo ro fhuarachd fein, tha mi fo throm-chri' go mor, agus air mo naracha' annam fein! Oir, mar tig mi d' ionnfui', tha mi teichea' o'n bheatha, agus ma dh eallas mi fteach go neo-iomchui', tuitea' mi fo do chorruich. Ciod air an abhar fin' ni mi, o mo Dhia, m' fhear-comhna', agus m' fhear-comhairle ann m' uile eigeanaibh!

Teagaifg thufa dhamh an flighe direach, cuir romham cleachda gaorraid eigin iomchui', airfon commanachd naomh: oir, ata e feamail dhamh fios bhith agam, ciod an doigh air am bu choir dhamh mo chridhe ullannacha' dhuitfe go crabhach agus go urramach, chum do fhacramaid ghabhhail go flainteil, no fos chum offarala' fuas na iobairt mhor agus dhiadhai' fo.

## C A I B. VII.

*Air Ranfacha' mach na fein Choguis arai', agus air Run leafachai' na Beathai'.*

*Guth an Deifciobuil.*

OSCION gach uile ni, is choir do Shagairt Dhea teachd air adhairt chum, coifreigea' chum lamhacha' agus chum glaca' an t facramaid fo, le ard-irifealachd cridhe agus urram iofal, maille ri lan creideimh, agus le run diadhai' onoir Dhea. Ceufnuich go dichealleach do

choguis,

choguis, agus reir do chomais nigh agus glan i, le fior bhron agus aideacha' irifeal; ionnas agus nach bith neoni trom agad, co fad agus is leir leat a bheir ais-ghearra' coguis dhuit, no bhacas do fhaor-dhol afteach. Bithea' airreachas ort airfon do pheacan fa uile go coitchionta: agus go fonruichte bith re caoithea' agus fo throm mhulad airfon do chiontan lathail, agus ma 'fe gu ceadaich an t am e, aideich do Dhia ann uaigneas do chridhe, truaidhean uile do dhroch-fhulanafan.

Bith ag ofnacha' agus re mulad; chion gu bheil thu fofd go feolmhor agus go faoghalta, agus neo-chlaoite ann d'ardanaibh fe, go lan do ghluafdan nan ain-mhiana, go neo-fhaicilleach air na ceadfaidheibh o'n leath-amuigh, go tric air do rioba' le ioma faoilfineibh faoin, go mor air d' aoma' chum na nithe o'n leath-amuigh, go dio-chuimhneach air na nitheibh o'n taobh-afteach, go aotrom chum gair-fanaid agus mirea, go dur chum frutha' na deoir agus tuirfe-cridhe: go claon chum laffacha' agus toileachas na feola, go leafg chum cruas agus durachdas, go neonoch, chum nua-fgeoil eifdeachd agus nithe maifeach fhaicin: go rag, chum na nithe fuarach agus iofal ghabhail fo laimh; go fanntach air moran bhith agad, go caonta chum toirt feachad, go greamach chum cumail agad fein, go ubbuin ann feanachas, go neo-chomafach air bhith famhach, go ro mhio-fhuidheichte ann beufaibh, go dian ann do ghniomharaibh, go geanach aig biadh, go bothar chum focul Dea, go grad chum fois, go mairnealachd chum faothair, go mofgalach chum faoin fgeoil, go cadalach aig na fairean naomh, go cabhagach chum crioch chuirea' air d'urnuidh, go feacharanach chum aire thoirt, go mio-churamach ann an 'g ra' d offaig fe, go meobhla ann 'g ra' na Aorruin, go tirm ann am comman-

achd, go eallamh fo ſheachran-inntin, go tearc, lan ſmuaineichte annad fein, go furaſda air do ghluaſa' chum feirg, go deas air ciontan luchd-eile ghlaca', go claointe chum bhreathanas thoirt, go gailleach ann cronnacha', go aoibhneach ann ſoirbheas, go lag ann do-ſhoirbheas, go minic ag cuirea' romhad ioma nithe math agus ag dheanamh ro bheag.

Air dhuit ſo, agus coirean eile aideacha' agus an caonna' le bron agus mio-thoileachas mor thaobh do laigſe arai' fein; cuir run laidir romhad do bheatha ſa leaſacha', agus faſa' ann ſubhailce. Ann ſin, le lan mhiſneach agus le d' uile thoil, thoir ſuas thu fein gu onoir m' ainmſe air Altair do chridhe, mar iobairt bhi-bhuan, tre bhith ag earbſa' riumſa go ſireanach araon do chorp agus d' anamſa; chum agus mar ſin, gu toill thu teachd chum iobairt offarala' do d' Dhia ſa, agus ſacramaid mo Chuirp ſe ghlaca' go ſlainteil.

Oir cha'n 'eil offaral air bith na's ſiach-mhoire, no leoir-ſhaſacha', no na's moa chum nighea' air falbh nan peaca, na neach e fein thoirt ſuas go glan iomlan do Dhia, maille re offaral Cuirp Chrioſd, anns an Aorruin, agus anns an chommanachd. Na deana' 'n duine, na bheil 'na chomas ſa, agus na gabha' ſe airreachas do rirea'; go minic agus thig e air adhairt m' ionnſui' ſe airſon mathanais agus grais. Mar is beo miſe, deir an Tighearna, cha'n aill leam bas am pheaccoir; ach na's tocha gu'n iompaichear e agus gu'm bithea' ſe beo; do bhri nach cuimhneich mi air a pheacaibhſe na's faide, ach maithear dha iad uile.

## C A I B. VIII.

*Air Offral Chriosd air a Chrann-cheusai', agus air a Thoirt suas fein.*

*Guth an Deisciobuil.*

MAR thug mise mi fein go deonach suas do Dhia an Athair air an chrann-cheusai', le mo lamhaibh sgaoilte agus mo Chorp lom-nochda airson do pheacan sa, ionnas agus nach d' fhagar aon ni annam, nach do thiondar ann iobairt, chum cosga' na Coruich Dhiadhai': Amhuil sin is eigin dhuitse thu fein thoirt suas dhamh sa go toileach, mar offral naomh agus glan, gach lá anns an Aorruin, le d' uile ghaol agus do spiona' go fad agus is urruin thu. Ciod an tuille a'ta mi 'g iarra' ort; ach gu'n ionsaichea' tu thu fein thoirt suas dhamh go lear? Ciod air bith, bhar ort fein a'ta thu toirt seachad, ni bheil suim agam de, chion nach e do thabhairteas a'ta mise 'g iarra', ach thu fein.

Mar nach bu leoir e dhuit, gach uile ni bhith agad as m' eagmhais se, amhuil sin cha toileich e mise, ciod sam bith a bheir thu seachad, mar toir thu thu fein seachad. Offrail thu fein dhamsa agus thoir thu fein suas go iomlan airson Dea, agus bithi' d' offral sa taitneach. Feuch! thug mise mi fein suas go iomlan do'n Athair air do shon sa; thug mise mar an ceudna mo Chorp agus m' Fhuil se ann am biadh, chum gu' m' bu leatsa mise go iomlan agus gu'm bu leamsa thusa do ghna. Ach ma 'se, is gu seasamh thu air do bhonn fein, agus nach toir thu thu fein suas go toileach, gu m' aill se, ni'm bheil an t offrail lan, ni mo bhitheas aontachd iomlan eadar-ruin. Air an abhar sin, bu choir

do d' offral dheonach fa dhiot fein' gu lamhan Dea, dol roi d' uile obair fe, ma 's aill leat faorfuin agus gras fhaotuin. Oir, air an abhar fo, tha co beag do fluagh air an deanamh foilleireichte agus faor o'n leath-afteach, chion nach aithne dhoibhfe iad fein aich-euin go iomlan. Ach tha mo bhriathair fe daingean, mar cuir neach cul ris gach uile ni, cha'n urruin e bhith na dheifciobul agamfa. Air an abhar fin, ma's maith leat bhith mar dheifciobul agamfa, offrail thu fein fuas dhamhfa maille re d'uile ghaolfa.

## C A I B. IX.

*Gur coir dhuine Sinn fein agus giach Ni a'ta againe thoirt fuas Do Dhia, agus guidhea' airfon gach uile.*

*Guth an Deifciobuil.*

THIGHEARNA, is leatfa gach uile, a'ta air neamh agus bhos air thalamh. Is ro mhian leam mi fein thoirt fuas dhuitfe mar offrail deonach, chum gu'm bu leatfa mife do ghna. Thighearna offralam mi fein dhuit air an la diu ann neo-lochdachd mo chridhe fe, mar fheirbheafach bi-bhuan, chum do riaracha' fa, mar iobairt mollai' mhairreanach, gabh mife maille ris an offral naomh fo do Chuirp phrifeol fa, a 'ta mi toirt fuas dhuit air an la diu, an lathair nan Aingeal ag feafamh go neo-fhaicfineach ann fin, chum gu bithea' i airfon mo fhlaintfe agus flainte do mhuintirfe uile.

Thighearna! tairgeam dhuit m' uile pheacan agus mo chiontan, a rinn mis' ann do lathairfe, ann lathair d' Aingeilfe, o'n cheud la air an robh mife comafach air peaca dheanamh gus an la diu, ann fo air Altair

do

do ſhio-chainte ſe, chum gu loiſgea' agus gu claoithea' tu iad uile as, le teine do graidhſe, agus chum gu'n arraichea' tu air falbh uile ſmala pheacai', agus gu glana' tu mo choguis o gach uile ciont, agus gu'n aiſigea' tu do ghras dhamh a chaill miſe le peaca, tre mathanas lan thoirt dhamh ſan iomlan, agus mo ghlaca' go trocaireach chum poga' na ſio-chainte?

Ciod is urruin mi dheanamh airſon mo pheacan ſa; ach an aideacha' go iriſeal agus an caoithea', agus gan tamh, do throcair iarra' air an ſon. Guidheam ort, eiſd rium ann do throcair 'ſan aite ſam bheil mi ſeamſamh an do lathairſe, o mo Dhia ſa! tha mo pheacan go lear 'g am' ro mhio-thoileacha', cha'n aill leam go brach bhith ciontach annta, tha miſe bronach air an ſon, agus bithi' mi bronach go fad agus bhitheas miſe beo: tha mi toileach air peanas dheanamh air an ſon, agus diola' air an ſon, go fad agus is urruin mi. Thoir mathanas dhamh, o mo Dhia! laogh dhamh mo pheacan ſa, air ghaol d' ainm naomh ſa, tearruin m' anam ſa a ſhaor thuſa le d' Fhuil priſeol ſa. Feuch! ataim 'g am' earbſa' fein re do throcair ſe, agus 'g am' thoirt thaireis ann do lamhaibh ſe! Buin rium reir do mhaitheas, ni ann reir m' aingidheachd agus m' eaſaontas ſa.

Tairgeam dhuit mar an ceudna gach math a 'ta agam, ghe gu bheil e ro bheag agus neo-iomlan, chum gu dean thu na's fearr e, agus gu'n naomhaich thu e; chum gu bithea' ſe ciatach agad agus gu'n deana' tu e taitneach dhuit fein, agus gu'n deana' tu e na's fearr agus na's fear do ghna; agus fos chum gu'n tuga' tu miſe a'ta leaſg agus na mo thruadhan gan fheam, chum crioch mhath agus ſhona.

Bheiream dhuit ſuas fos togara' diadhai' uile nan crabhach; bochduinean mo Pharantan, mo chairdean, mo bhrathairean, mo phiuthraichean agus mo luchd-ghaoilſe, agus feam an dream ſin a rinn math a dhamſa, no do luchd-eile air ſga d' ainm ſe, no iadſan a dh iarr orm agus a mhiannaich, gu 'n offraluin ſuas urnuidhean agus Aorruinean air an ſon fein, agus gach uile a bhuineas dhoibh, co acca beo foſd 'ſan fheoil no dfhag iad tre bas an ſaoghal ſo; chum gu mothaich iad uile comhair do ghrais ſe, comhna' do ſholais, diona' o chunnardaibh, fuaſgal o phiantaibh agus chum, air dhoibh bhith air an ſaora' o gach uile olc, gu 'n toir iad le aoibhneas mor bhuidheachas dhuit.

Tha mi toirt ſuas dhuit fos m' urnuidhean agus iobairt choi-reite, air an ſon ſa go ſonruichte a rinn eacoir orm ann ni ſam bith, a chuir mi fo bhron, no a thug tair dhamh; fos air an ſon ſa uile, air na chuir mi mulad, no triobloid, no air an d' rinn mi dochan, no d' an tug mi maſla air uair ſam bith, le briathraibh, no ghniomh-araibh, le fios no gan fhios, chum agus gu 'n tuga' tu mathanas dhuinne ann ar peacaibh agus ar ciontaibh ann aghai' cheile. Thighearna, thoir amach as ar cridh-eachaibh gach uile amharas, fearg coruich, agus gach uile coi-ſtri, agus ciod ſam bith is urra' an gradh chiuirea', agus an gaol brathaireil dheanamh na's lugha. Dean trocair Thighearna, dean trocair air an dream a'ta 'g iarra do throcair. Thoir gras do 'n dream a'ta ſeaſamh ann feam air; agus deonaich gu bith ſinne fiuntach air do ghras mhealtuin, agus gu faidh ſinn am bheatha ſhiorrui'.

CAIB. X.

## CAIB. X.

*Cha' n' eil an Commanachd naomh re bhith air fhagail go furasda.*

*Guth an Deisciobuil.*

IS coir dhuit go minic, ruithea' chum tobair an ghrais agus na trocair dhiadhai', chum tobair am mhaitheis agus an uile ghloineid, am fad agus dfheudas tu bhith air do fhlanacha' o d' fhulanaibh olc agus do chiontaibh fe, agus chum gu 'n deanar thu na's laidire agus na's faicilleiche air buaireibh agus ceilg an Diobhail. Air do 'n namhaid fios bhith aige air an tora' mhor agus an leigheas a'ta 'fan chommanachd, tha e deanamh uile dhicheall air gach feol agus fath, go fad agus is urruin e, chum na fireanaich agus am mhuintir chrabhach bhaca' agus an tarruinea' air an ais uaidhe.

Oir, an tra tha cuid 'g an ullamhacha' fein chum an chommanachd naomh, ata iad ag fulana' ionnfuidhean na's meafa Shatain. Tha 'n fpiorad aingi' fo, mar ata e fgriobta ann Iob; ag teachd ameafg mic Dhea, chum an cuirea' fo bhuairea' le mhio-run gnathaichte fe, no chum an deanamh lag-mhifneach agus lan do thriobloid; chum le fo, gu 'n traogha' fe an crabh, no le ionnfuidheibh, an creideumh fa thoirt uatha, chum agus gu 'n treig iad an commanachd, no ann fan chuid is lugha, gu 'n tig iad d' a ionnfui le meo-bhlas. Ach cha 'n fheudar fuim dheanamh do cheilg agus do bhuaireibh, bithea' iad cheart go grainealach agus go falach agus is urruin iad bhith, ach is eigin a ionnfuidhean fa uile bhith air an tiligea' air an ais, air a chean fein. Is coir tair agus fpid dheanamh air an truddair; ni moa is coir

an

an commanachd naomh leigeal thaireis airſon ionnſuidhean ſa, agus na gluaſdan a'ta ſe 'g abhara' annta.

Is tric mar an ceudna tha cuid air am baca' le anacuram air crabh bhith acca, agus le iomaguin m' an aideacha' dheanamh. Lean ann an ſo, chomhairle an dream ghlioc, agus cuir uaite gach uile iomaguin agus aincheiſte; oir ata ſin ag baca' grais Dea agus ag millea' crabhachd na inntin. Na leig dhiot an commanachd naomh airſon triobloid no dragh bheag ſam bith; ach rach go eallamh gu aideacha', agus thoir mathanas go toileach do luchd-eile 'n an uile chiontaibh ann d' aghai ſe, agus ma thug thu oilbheam do neach ſam bith, iarr mathanas go iriſeal, agus bheir Dia mathanas go toileach dhuit fein.

Ciod am feam ann an ſinea' fada chuirea' ann d' aideacha', no dail chuirea' 'ſan naomh commanachd? Glan thu fein go luath, ſgeath amach an nimhe air ball, dean cabhag ghabhail an leigheas ſo, agus bithi' tu na's fearr, na ghe gu cuirea' tu dail fhad ann; ma leigeas tu dhoit e, airſon an abhar ſo diu, theagamh gu tig abhar na's moa'marach, agus air an doigh ſo, feudae' tu bhith air do bhaca' re tamul fhada o chommanachd, agus faſa' na's neo-iomchui air a ſhon. Go eallamh agus tha ſe ann do chomas, crath dhiot an truime, agus an leiſg ſo; oir is ni gan abhar bhith fada fo bhuairea' agus fantuin ann triobloid; agus airſon na bacan lathail ſin, bhith ſeaſamh air ais o na diamhaireibh diadhai'. Seadh, is mor an ciuirea' th' ann dail fhada chuirea' ſan commanachd; oir tha ſo go gnathaichte 'g abhara' fuarachd mor. Mo thruaidhe! tha cuid mhuintir meo-bhla agus laſſach ann beuſaibh, toileach air dail chuirea 'n an aideacha' agus ag miannacha' gu'n cuirea' ſinea' 'n an commanachd ſa; air eagal le ſin, gu 'n ceangalar iad chum an tuille curaim gabhail dhiu fein.

Och!

Och! cia beag an gradh, agus cia lag an crabh a'ta acca ſan, a chuireas go furaſda an commanachd ſeachad; agus cia ſona ata eiſean, agus cia taitneach do Dhia, a'ta beo mar ſin, agus ag cumail a choguis ann leathaid do ghloinead, ionnas agus gu bheil ſe deas air gach la, airſon commanachd, na bithea' e ceadaichte, agus gu 'm feuda' e ſin dheanamh gan bhith cotharaichte. Ach na'm fana' neach ſam bith uaidhe thaobh iriſealachd, no abhair bacai' laghail, tha eiſean re mholla' airſon a urram ſa; ach ma dh eallas leiſg aſteach air, bu choir dha e fein dhuſga' ſuas, agus na bheil 'na chomas dheanamh, agus co-cuiri' an Tighearna ri mhian ſa air ſon a dheagh thoilſe, air am bheil e ſealtuin go arai'.

Agus an tra 'ta ſe air a bhaca' go laghail, bithea' do ghna toil mhath, agus run diadhai' aige airſon commanachd ghlaca', agus le ſin' cha bhith dioth torai' an t ſacramaid air. Oir feudae' gach uile neach crabhach, teachd air adhairt go ſlainteil agus gan bhaca' ſam bith air gach uile la agus uair ionnſui' commanachd ſpioradalta Chrioſd; ach ghidhea' ſin, bu choir dha air laan arai' agus am ſuidhaichte, maille ri urram, Corp Fhirfhuaſgailſe ghabhail go ſacramaideach, agus bhith ag beachda' na's moa air molla' agus onoir Dhea, na's tocha na bhith ag ſirea' a ſholais arai' fein. Oir tha ſe gabhail commanachd go uaigneach, agus air a bheathacha' go neo-fhaicſineach, go minic agus ata ſe gairmea' go crabhach ann cuimhne diamhaireachd feoil-ghabhalais agus fulanas Chrioſd, agus laſar e ſuas le ghradh ſa.

An ti nach uimeich e fein, ach an uair tharruineas feiſd am foigſe, no tha cleachd 'g a ſparra' uige ſin, bithi' ſe go tric mio-uimeichte. Is beannaichte an ti a'ta 'g a thoirt fein ſuas do 'n Tighearna mar iobairt, go tric agus their e Aorruin, no ghlacas e commanachd;

na bith tuille is fada, na fos cabhagach ann an ra' na Aorruin, ach thoir an aire air modh gnathaichte na muintir ſin, cuid-ris am bheil thu beo: cha bu choir dhuit bhith fadalach no draghail do luchd-eile, ach an ſlighe gnathaichte choimhead, reir ordugh nan Uachdaran, agus cuir thu fein amach na's tocha chum tairbhe luchd-eile, na's moa na airſon do chrabh agus do gaol arai' fein.

## C A I B. XI.

*Gu bheil Corp Chrioſd agus na Sgrioptuirean naomh ro fheamail air ſon an Anaim fhireanaich.*

*Guth an Deiſciobuil.*

O Thighearna Iosa ro mhileis! cia mor am milſe a'ta aige an anam chrabhach a'ta aig cuirm maille ruit air do bhanais, for nach 'eil biadh ſam bith eile, air a chuirea' roimhe ri ichea', ach thu fein amhain a ghaolach ſa, a'ta an tuille re thogara', na mianan uile a chridhe ſe. Agus dhamhſa go deimhin bithi' ſe na's blaſta na na deoir thaoma' mach ann do lathair le tlas uile mo chridhe, agus maille ri Magdalaen chrabhach do chosan nighea' le mo dheuraibh. Ach c'aite 'm bheil an crabh ſo, c'aite 'm bheil dorta' pailte nan deur naomh? Go cinteach ann do lathairſe agus ann lathair d' Aingeil naomhſa, gu 'm bu choir do mo chridhſe bhith air a laſa' ſuas, agus bhith ag gula' le aoibhneas. Oir tha thu agam do rirea' lathair 'ſan t ſacramaid; ghe gu bheil thu foluichte fo riochd eile.

Oir d' fhaicin ſe ann do dhealra diadhai' arai' fein is ni e, nach b' urra' mo ſhuilean fhulana', agus ni mo b' urra' an ſaoghal uile feaſamh roi ſoilſe gloir do mhoral-

achd

achd fa. Air an abhar fin, ann fo tha thu geillea' do mo laigfe; chion gu bheil thu 'g a d' fholacha' fein fo t facramaid. Tha e do rirea' agam agus mife toirt aora' dha, an ti a'ta na Aingeil ag aora' air neamh, ach tha mife ri fin fofd 'fan am fo tre creideamh, ach iadfan tre fealla' gan doilleir. Is eigin dhamhfa bhith toileichte le follus na fior chreideimh, agus imeacha' inte, gus am bris amach la na dealra' fhiorrui', agus gus an leigear feachad fgailean nan comhara. Ach an uair thig ni fin a'ta iomlan, fgurai' gnathachd nan facramaid. Oir cha bhith feam aige an t fluagh bheannaichte 'fan ghloir neamhail air leigheas nan facramaid: oir tha iad ri gairdeachas gan chrioch ann lathair Dhea, ag amharca' air a ghloirfe, gnuis ri gnuis, agus air an cruchaochla' o dhealra' gu dealra' eile na Diadhachd dothuigfineach ag blafa' Focul Dea, a rinnead 'n a Fheoil, mar bha fe o thoifeach, agus ag mairrea' gu fhiorrui.'

Ag cuimhneacha' dhamh air na miorbhuileibh fin, tha eadhon gach folas fpioradalta ag fafa' trom agus mairnealach dhamh; chion, am fad agus nach 'eil mife faicin mo Thighearna go foilleir 'n a ghloirfe, tha mi meafa' mar neo-ni gach ni a'ta mi faicin, no cluintin 'fan t faoghal. Tha thufa o Dhea! mar fhianuis orm, nach urra' aon ni folas thoirt dhamh, no ni fam bith cruthaichte fois thoirt ugam, ach thufa mo Dhia fa air am mian leam bhith beachda' air feadh na fiorruidheachd. Ach cha'n 'eil fo comafach, am fad agus tha mis' ag mairrea' 'fam bheatha bhafmhor fo. Uime fin, is eigin dhamh mi fein chleachda' le mor fhoighidin, agus mi fein chuirea' fo gheill dhuitfe ann m' uile thogaraibh fe. Oir dfheath do Naoimh fe Thighearna, a'ta nois re gairdeachas maille ruit ann rioghachd nan neamh, am fad agus bha fiad beo air thalamh, le

creideamh agus mor fhoighidin, air teachd do ghloirse. An ni chreid iad, a'ta mise creidsin, an ni 'sna chuir iad an dochas tha earbs agam ris; an t aite gus an tanaig iad tre do gras, thu mi 'g earbsa' teachd uige tre do ghras. Ach ann 'san am so lathair, imeichi' mi ann creideamh air mo neartucha' trid easamlaireibh do Naoimh se. Bithi' agam mar an ceudna, airson mo chofurtachd agus sdiura' beathai, do leabhraichean naomh sa, agus bhar air sin uile, do Chorp ro naomh sa mar leigheas sonruichte agus tearmuin.

Oir tha mi mothacha' da ni ro fheamail dhamh anns am bheatha so, agus as an eagmhais se, bhithea' 'm bheatha thruadh so do-ghiulainte dhamh; oir tha mi 'g aideacha' am fad agus tha mi cumtae ann gaintir a chuirp so, da ni bhith feamail dhamh, eadhon biadh agus sollus. Thug thu, air an abhar sin, dhamh, lag mar ata mi, do Chorp naomh chum beathacha' m' anaim agus mo chuirp se, agus chuir thu d' fhocul sa mar lochran solluis do mo chosaibhse. As eagmhais an dias so, ni feudar leam bhith beo. Oir 's e focul Dea, sollus m' anaim fein, agus do shacramaid se aran na beathai, agus feudai' siad fos bhith gairmte mar dha bhord suidheichte, aon air an dara taobh, agus aon air an taobh eile, ann tigh beartais d' Eaglais naoimh se. 'Se t aon dhiu bord d' Altair naoimh se, aige am bheil an t aran naomh 'se sin Corp priseol Chriosd; dara aon, bord an laigh dhiadhai', ann sam bheil an teagasg naomh, ag teagasga' na creideamh dhireach ag treoracha' go daingean eadhon gu taobh asteach am bhrait fholuichte far am bheil Naomha nan Naomh. Buidheachas gu robh dhuit Thighearna Iosa, sollus an t solluis shiorrui', airson buird an teasgaisg dhiadhai', a dheonaich thu dhuinne tre minisdrealachd do sheirbhcasaich

easaich se, na Faidhean, agus na Abstoil agus luchd-teagaisg eile.

Bheiream buidheachas dhuit o Chruthadoir, agus Fhir-saorai' nan daoine! a dheasaich suipear mhor, anns na chuir thu romhuin re ichea', cha'n e t uan sgaileach, ach do Chorp agus d' Fhuil naomh fein, chum do ghradh sa fheuchuin do'n t saoghal: ag toirt aoibhneas do d' fhireanaicheibh uile le do chuirm naomhsa, agus 'g an lom-liona' sa le capan na slainte, anns am bheil taitneas aite na pharais, agus tha na Aingeil naomh re feisd maille riunn, ach re blasdachd na's sona.

O! cia mor agus urramach ata dreachd nan Sagairtean, d' an tugar Tighearna na moralachd re choisreigea' le briathraibh naomh, a bheannacha' sa le 'm bileibh, a lamhacha' sa le 'n lamhaibh se, a ghlaca' sa le 'm beul fein, agus a fhritheala' sa do luchd-eile. O! cia glan bu choir do na lamhan sin bhith, cia ionlaite am beul, cia naomh an corp, cia neo-choireach bu choir do chridhe an t Sagairt bhith ionnsui 'm bheil Udar na gloineid teachd asteach go minic! Cha bu choir focul teachd amach as beul an t Sagairt no neo-ni, ach an ni a'ta ionruichte, agus tarbhach, eisean a'ta glaca' go tric sacramaid Chriosd.

Bu choir da shuilean bhith neo-lochdach agus geamnui, a'ta air an gnathaca' Corp Chriosd fhaicin; d' a lamhan bhith glan agus air an togail suas gu neamh, a'ta cleachda' Cruthadoir neimh agus na talmhuin lamhacha'. Ris na Sagairteibh go arai' deirear 'san lagh: Bitheibh se naomh, oir ata mise bhur Tighearna Dia sa naomh.

O Dhea uile-chumbachdach! gu cuideichea' do gras sa sinne a ghlaca' Dreachd na Sagairteachd chum gu riaraichea'

riaraichea' ſinne thu go fiuntach crabhach anns gach uile geamnuidheachd agus deagh choguis. Agus mar urruin ſinn ar beatha chaithea', ann neo-chiontas go mor agus bu choir dhuinne; deonaich anns an chuid is lugha gu caoin ſinn go dligheach na peacan a rinn ſinn, agus ann ann ſpiorad na iriſealachd, agus ann run na deagh thoil, gu'n riaraich ſinn thu na's durachaiche as ſo ſuas.

## C A I B. XII.

*Gur choir do'n Neach, a'ta gu Commanachd ghabhail e fein dheaſacha' fa-chomhair Chrioſd le Dicheall ro mhor.*

*Guth an Deiſciobuil.*

IS miſe gradhoir na gloineid, agus fear-toirt gach naomhachd. Tha miſe 'g iarra' cridhe glan, agus ann ſin ata ionad mo thaimhſe. Dean deas air mo ſhon ſa, ſeomar mor ard-uimeichte, agus ni mi an chaiſg cuid ruit, maille ri mo dheiſciobuil ſe. Ma 's aill leat gu tigin ugad, agus gu fanuin maille ruit; glan amach an ſean labhuin, agus ionnla' ionaid comhnui' do chridhe. Druid amach as ſin an ſaoghal uile, agus tuaſaid nan nan uile olc, Suidh mar dhealbhain aonranach air mullach tigh, agus ſmuaineich air do chiontaibh ann ſearbhas d' anaimſe. Oir ata gach gradhoir ag uimeacha' an t ſheomair is fearr agus is maiſeiche airſon a ghaolaich ionmhuin ſe; agus le ſo aithneichear gaol an ti a'ta gabhail aſteach a dhream ionmhuin fein.

Ach ghidhea' bithea' fios agad, nach urruin thu thu fein ullamhacha' go leoir tre toiltineas gniomh ſam bith leat fein; ghe gu bithea' tu 'g a d' uimeacha' fein re bliana go iomlan, gan ſmuianeacha' air ni ſam bith eile.

Ach

Ach ceaduichear dhuit tre mo ghras agus mo mhaitheas ſa' mhain, teachd gu mo bhord ſa, amhuil mar gu bithea' fear-ſirea' na deirc air a chuirea' chum beidh tra-noain duine bearteich; aige nach 'eil ni ſam bith eile re thoirt ſeachad airſon a ſhochairean; ach amhain e fein illeacha' agus buidheachas thoirt dha. Dean na bheil ann do chomas ſa, agus dean go dicheallach e, agus glac Crop do Thighearna is do Dhia gaolach ſa, a'ta deonacha' teachd a d' ionnſui' ſe: cha 'n ann o cleachd no eigean, ach maille ri gradh agus urram. Is miſe an ti a ghairm thu agus a dh aithne ſin bhith deanta, ni mi ſuas an ni a'ta dhioth ort, thig, agus gabh miſe.

An tra 'ta miſe toirt dhuit gras na crabhachd, thoir buidheachas do do Dhia ſa, cha'n ann, chion gur fiach thu ſin, ach chion gu d' rinn e trocair ort; mar 'eil ſin agad, ach gu bheil thu' 'g ad' mhothacha' fein na's tocha tirm, ſeaſamh re d' urnuidh, bith 'g oſnacha' agus ag buala', agus na leig dhiot gus an toill thu mir no braon eigin do ghras ſlainteil fhaotuin. Tha feam agad ſa ormſa, ach cha'n 'eil feam agamſa ortſa: ni moa tha thu teachd gu mo naomhacha' no gu mo dheanamh na's fearr: Ach tha thu teachd chum gu naomhaichear thu troimſe, agus gu ceanglar thu rium; chum gu faithea' tu nua-ghras, agus gu laſa' tu as ur gu leaſacha' beathai. Na dean dearmad air an ghras ſo, ach leis gach uile dicheall, deaſaich do chridhe agus thoir aſteach do ghaolach ugad fein.

Cha'n e 'mhain gu bu choir dhuit thu fein uimeacha' airſon crabh roi commanachd, ach fos chum agus gu choimhidea' tu thu fein, go curamach anna, thaireis an t ſacramaid ghlaca'; oir tha cheart uraid do churam air iarra' deidh laimh agus tha do dheaſacha' crabhach air a ſhirea' roi laimh. Oir is e coimhead math ann deidh laimh,

laimh, an deaſacha' is fearr aris chum an tuille grais fhaigheal. O ſo go deimhin fagar an duine go ro mhio-ſhuidheichte; ma 'ſe gu'n taomar air ball amach e chum ſolaſan o'n leath-amuigh. Bheir an aire dhuit fein ma mhor bhruidhean, fan ann uaigneas, agus meall do Dhia ſa: oir tha eiſean agad, nach urra' do'n t ſaoghal go lear thoirt uaite. Is miſe an ti, d'am bu choir dhuit thu fein thoirt go iomlan ionnas agus gu bithea' tu beo as ſo ſuas annamſa as eagmhais anchuram, is cha'n ann annad fein.

## C A I B. XIII.

*Gu 'm bu choir do'n Anam chrabhach bhith ag miannacha' le uile Chridhe, bhith ceangailte re Crioſd 'ſan t Sacramaid.*

*Guth an Deiſciobuil.*

CO bheir dhamh Thighearna! d fhaotuin leat fein, agus gu foſgailin dhuit mo chridhe go iomlan agus gu mealluin thu, mar is mian le m'anam, agus nach deana' neach ſam bith tair orm, agus nach ſealla', nach gluaiſea' ni ſam bith cruthaichte mi, ach gu labhara' tuſa rium amhain, agus miſe ruitſe, mar is gnathach leis an ghaolach labhairt re ionmhuinſe, agus mar charaid aig cuirm maille ri charaid ſe? Guidheam airſon ſo, is mian leam ſo, gu 'n ceangalar mi ruit go iomlan agus gu tarruineam mo chridhe o gach nithe cruthaichte agus gu 'n ionſuichin tre commanachd naomh agus tre ra' tric na Aorruin, an tuille blas ghabhail air na nitheibh neamhail. Och Thighearna Dhea! cuine bhitheas miſe go iomlan naiſgte maille ruit, agus ſluigte ſuas annad, air dhamh mi fein dhio-chuimhneacha' go lear?

lear? thusa annamsa agus mise annadsa, agus mar sin deonaich gu 'm mairrea' sinne mar aon?

Go deimhin is tu mo ghaolach fein, mo dhream thaoite se ameasg non miltean, anns am bheil lan toil m' anaim fein, chum fois ghabhail re gach la d' a bheatha sa. Is tu do rirea' fear-deanai' mo shio-chaintese, anns am bheil an ard shio-chainte agus am fois fhireanach: amach as am bheil saothair, agus bron agus aineis bibhuan. Is Dia foluichte thu do rirea' agus ni 'm bheil do chomhairle maille ris na daoi, ach tha do chonaltrasa maille ris an dream iriseal agus neo-lochdach. O cia blasta do spiorad sa Thighearna; a dheonaich, chum do mhilseachd thaisbeana' do do mhacaibh, iadsan bheathacha' le aran ro bhlasta teachd nuas o neamh! Go deimhin cha 'n 'eil tir sam bith eile go mor, aige 'm bheil an Dee se go tean orra, mar ata thusa ar Dhia sa lathair aige d' uile chreidmheich se, d' am bheil thu 'g a do thoirt fein seachad re ichea', agus re mhealtuin airson an solas lathail agus togail suas an cridhe gu neamh.

Co tir eile 'ta ann go clintach ris an t sluagh chriosdui'? Na co creatoir 'ata ann fo neamh go gradhach ris an anam chrabhach, a dh ionnsui' an tig Dia fein asteach, chum a bheathacha' le Fheoil ghlor-mhor fein? O an gras do-labhairte! O an deonacha' iongantach! O an gradh anabarrach air thoirt go sonruichte do 'n duine! Ciod e bheir mise do 'n Thighearna airson an ghras so, agus airson gradh go neo-ghnathaichte? Cha 'n 'eil ni ann, is urra' mi thoirt dha, no thoileicheas e na's fearr, na ma bheir mi suas mo chridhe go iomlan do Dhia, agus a nasga' go tean ris. Agus ann sin bithi' luaghairdeachas mor air gach ni ann taobh-stigh dhim, an uair bhitheas m' anam go iomlan ceangailte ri Dia;

ann ſin their e rium, ma bhitheas tu maille rium, bithi' miſe maille ruit; agus bheir miſe freagar dha: deonaich o Thighearna! ſantuin maille rium agus bithi' miſe go toileach maille ruitſe, 'ſe ſo mo lan togar, gu bithea' mo chridhe ſe ceangailte ruitſe.

## C A I B. XIV.

### *Air Togar laſarach corr Mhuintir chrabhach chum Corp Chrioſd ghabhail.*

*Guth an Deiſciobuil.*

O Cia mor pailteas do mhilſe Thighearna a dſholuich thu do d' luchd-eagail fein! An tra ata mi cuimhneacha' air corr ſhluagh crabhach, a'ta teachd chum do ſhacramaid ſe le crabh ro mhor agus gaol, ata mi go minic ſo bhreiſleach agus air mo naracha' annam fein, gu bheil mi dluthacha' go meo-bhla agus go fuar gu d' Altair ſe, agus gu bord an chommanachd naomh: gu bheil mi ſin ag ſantuin go tirm agus as eagmhais gradh cridhe; nach 'eil mi go iomlan air mo loſga' ann do lathairſe mo Dhia; no air mo tharruinea', agus air mo mothacha' go durachdach, mar bha ioma neach crabhach, nach b' urruin iad fein chumail o dheuraibh, tre 'n dian thogar gu commanachd, agus gradh mothachail 'n an cridheachaibhſe. Ach bha ſiad le 'n uile anamaibh an deigh ortſa Dhea am beo thobar, araon le beul, cridhe agus cuirp, gan bhith comaſach air an tart agus an ocras ſa thraogha' no ſhaſacha', ann achd air bith eile, ach tre glaca' do Chuirpſe maille re gairdeachas agus gean ſpioradalta.

O! 'ſe teth chreideamh fhireanach na muintir ſin, dearbh taicheil do lathaireachd naomh ſa. Oir is aithne dhoibhſe do rirea' an Tighearna ſa ann briſea' an arain,

aige

aige am bheil an cridhe ſe loſga' annta go laidir, o Ioſa! ag imeacha' maille riu. Is fada go tric ata leathaid ſo ghradh agus chrabh, gaol agus teas go mor uam. Dean iochd rium o Ioſa mhaith, bhlaſta agus ro ghraſmhor! agus deonaich do d' fhear-deirc bochd, beagan do ghaol neartor do ghraidh ſe mhothacha' air uairean, anns an commanachd naomh, chum agus gu neartuichear ann tuille mo chreideamh, gu meaduichear mo dhochas ann do mhaitheas ſa; agus chum agus nach caithea' an gradh as go brach, air dha aon uair, bhith air laſa' ſuas go foirfe, agus air blaſta dha am manna neamhail.

Ach tha do throcair lan comaſach, air an ghras, eadhon is mian leam thoirt dhamh, agus air m' fhioſracha' ſa go iochd-mhor ann ſpiorad na durachdachd, an uair thig an la ſin is taitneach leat. Agus ghe, nach 'eil mis' ag laſa' ſan uair ſo le togar go mor, agus a'ta accaſan aige am bheil an crabh ſonruichte dhuitſe; ghidhea', tre do ghras is mian leam an togar ceudna air a laſa, bhith agam; ata mi miannacha' agus ag guidhea' gu deantar miſe mo chophairteich maille riuſan uile do luchd-graidh durachdach ſa, agus gu bithin air m' aireama' 'n an cuideachd naomh ſa.

## C A I B. XV.

### *Gu bheil Gras na Crabhachd air fhaigheal tre Iriſealachd agus Fein-aicheuinea'.*

#### *Guth an Deiſciobuil.*

IS coir dhuit gan laſſach, gras na crabhachd ſhirea', agus iarra' go durachdach agus duil bhith agad ris le foighidin agus earbs, a ghabhail go taingealach, a chleatha' go iriſeal agus co-obair dheanamh leis go dich-

eallach, agus aimſir agus modh an fhioſrachai' neamhail earbſa' re Dia; gus an toileich e teachd ugadſa. Bu choir dhuit go arai' thu fein ilſeacha', an uair nach 'eil thu mothacha', ach beag no neo-ni do chrabhachd o'n leath-aſteach; ach na bith air do thiligea' ſios tuille is fada, no fo bhron mi-riaghailteach. Tha Dia toirt ſeachad ann aon tamul beag, an ni dhiult e re aimſir fhada; agus air uaireibh tha e toirt ſeachad anns an chrioch an ni nach do dheonaich e ann toiſeachd na urnuidh.

Na tugar do ghna gras ſeachad go grad, agus na bithea' ſe lathair reir na h aill: cha bhithea' ſe ſo-ghiulainte do anmhunachd an duine. Air an abhar ſin, is eigin featha' air gras na crabhachd ann dochas math agus le foighidin iriſeal. Ach ghidhea', cuir as do leath fein e agus as leath do pheacaibhſe, an uair nach toirear dhuit e, na fos an uair bheirear go uaig-neach uaite e. Is beag an ni corr uairean, a bhachas no dfholuicheas an gras ſo uainne; ma's choir ſin bhith gairmte beag na's tocha na mor a'ta baca' math go mor, ach ma dh arraicheas tu ſo fein, agus ma bheir thu go iomlan buaidhe air, air dha bhith beag no mor, bithi' do runſa agad a dh iarr thu.

Oir cia luath agus is urruin thu thu fein liubharra' ſuas do Dhia, le d' uile chridheſe ionnas agus nach iarr thu ſo na ſud chum do thoil-inntin fein, no mar is aill leat; ach bhith 'g a do ſhuidheacha' fein annſan go lear, gheabh thu thu fein ceangailte riſean ann ſioth; chion nach bith neo-ni na's blaſta, no na's taitneiche dhuit mar bhitheas gean-math na toil dhiadh-ai' dhuit. Air an abhar ſin, co ſam bith neach a thogas ſuas a run ſa gu Dia le cridhe neo-lochdach agus a ghlanas e fein o gach gradh ain-cneaſta agus o antlachd

gach

gach aon ni cruthaichte ; bithi' eisean mar an ti is iomchui', chum an gras ghlaca', agus mar an ti is fiuntaiche air tiolaca' na crabhachd. Oir ata Tighearna toirt a beannachd sa annsin, far am faith se na saothaichean falamh. Agus mar is moa threagas neach na nithe sin bhos, agus mar is moa bhasaicheas e dha fein tre tair dha fein, mar is graide thig an gras, mar is pailte theid e steach, agus thogas e na's airde an cridhe saor.

Ann sin chi se agus bithi' se ann pailteas, agus bithi' iongantas air, agus meaduichear a chridhe anna fein ; chion gu bheil lamh an Tighearna maille ris, agus gu'n chuir e e fein go lear 'n a lamhaibh se re saoghal nan saoghal. Feuch ! air an achd so beannaichear an duine, a'ta 'g iarra' Dhea 'na uile chridhe se, agus nach do ghlac anamsa ann diamhaoin. Tha leathaid so neach ann glaca' na Eucharaisd naomh ag faighail mor ghrais an nasgai' dhiadhai ; chion nach 'eil e sealtuin air a chrabh agus air a sholas arai' fein, ach gu bheil e beachda' oscion gach uile crabh agus solas ; air onoir agus gloir Dhea.

## C A I B. XVI.

*Gur choir dhuinne arn Eigeanan sa fhosgala' do Chriosd, agus a Ghras sa iarra.'*

*Guth an Deisciobuil.*

O THIGHEARNA ro bhlasta agus gaolach! a 's mian leam nois do ghlaca', go crabhach ; is aithne dhuit mo laigse, agus an eigean a'ta mi fulana', agus cia mor na uile agus na ciontan, anns am bheil mise mo laithea', cia minic ata mi air m' antromacha', air mo bhuairea', air mo chuirea' fo thriobloid, agus air

mo ſhalacha': d' ionnſui' ſe 'ta mi teachd airſon leigheas; agus guidheam ſolas agus comhna' ort. Labharam ris an ti d' an aithne gach uile ni, d' am bheil gach uile nithe ann taobh-tigh dhimſe lan folluiſeach, agus ris an ti amhain a'ta comaſach air ſolas agus cuideachd thoirt dhamh, ata fios agad ſa air na nitheibh maith, ata thuille dhioth orm, agus air cia bochd ata miſe ann ſubhailceibh.

Feuch! ata miſe na mo ſheaſamh ann do lathairſe go bochd agus lom-nochd ag ſirea' do ghras agus ag iarra' do throcair ſe, Beathaich d' fhear-deirc bochd ſa: las ſuas m' fhuarachd ſa le teine do ghraidhſe; ſoilleireich mo dhoille ſe le dealra do lathaireachd fein. Tionda' gach uile ni antrom agus croſanta chum foighidin, gach uile ni bhos agus cruthaichte chum tair agus diochuimne. Tog mo cridhe ſuas ugad fein air neamh, agus na leig dhamh dol air ſeacharan-cuairt ſo air thalamh. Bithea' thuſa amhain mileis dhamh as ſo ſuas, agus go brach, do bhri gur tuſa 'mhain mo bhiadh agus mo dheoch, mo gradh agus m' aoibhneas, mo mhilſeachd, agus m' uile math ſa.

Och! nach laſa', nach loiſgea' agus nach cru-chaochla' tu mi annad fein le do lathaireachd ſe, chum gu'n deantar mi tre gras cheangail o'n leath-aſteach, agus tre leagha' ghraidh theaſmhoir, mar aon ſpiorad maille ruit.

Na leig miſe air falbh uaite air ocras agus tirm; ach buin rium ann do throcair, mar bhuin thu go minic agus le iongantas ri do Naoimhſe: Ciod an t iongantas, ma chuirear mi go iomlan air theine leatſa, agus gu baſaichin dhamh fein? O'n is tuſa do ghna teine loſgach, agus nach caith am feaſd; an gradh ag glana' na cridheachan, agus ag ſolleireacha' na tuigſe.

CAIB. XVII.

## C A I B. XVII.

*Air Gradh durachdach agus air Togar ro mhor gu Criosd ghlaca'.*

*Guth an Deisciobuil.*

LEIS an chrabh is moa, agus le gradh losgach, le durachd uile, agus togar mo chridhe, is mian leam do ghlaca' sa o Thighearna! mar mhiannaich moran Naoimh, agus muintir chrabhach eile thu, an uair ghabh iad commanachd, a bha ro thaitneach dhuit se ann naomhachd beathai, agus ro theasmhor ann crabh. O mo Dhia, an gradh siorrui, am math iomlan, an sonas gan crioch! bu mian leam do ghlaca' leis an togar bu dian agus an t urram bu toiltineach a bha riamh aige, na b' urruin aon do na Naoimh mhothaca'.

Agus ghe, nach fiu mise, air na mothachan sin uile na crabhachd bhith agam: ghidhea' bheiream suas dhuit speis iomlan mo chridhe mar gu bithea' na m' aonar agam na togara losgach agus ro thaitneach sin uile: seadh, agus ciod sam bith is urruin an inntin dhiadhai, ghabhail no mhiannacha', bheiream agus tairgeam so uile dhuit leis an urram is airde agus an gaol is fhaide steach. Ni togar leam neo-ni choimhead agam fein; ach tha mi toirt suas dhuit go saor toileach mar iobairt, mi fein agus na bheil agam. O Thighearna mo Dhia, mo Chruthadoir, agus m' fhear-saorai'! is maith leam do ghabhail air an la diu, leis an ghradh cheudna, urram molla' agus onoir, leis an taingealas cheudna, fiuntas agus gaol, leis an chreideamh cheudna dochas agus gloinead, leis an do mhiannaich agus do ghabh Muire 'n Oigh ghlormhor do Mhathair ro naomh fein se thu, an uair fhreagair i go iriseal crabhach an t Aingeal, a dh innis di

di run-diamhair na Feoil-ghabhalachd. Feuch ban-oglaoch an Tighearna, bith dhamh ſa reir d' fhocuil ſe.

Agus mar do Roi-theachdoir an ti's ro mhath am meaſg nan Naomha, Eoin Baiſde, a leim le gairdeachas an Spioraid Naoimh ann do lathair, an tra bha e foſd duinte ſuas ann brion a Mhathairſe; agus 'g a ilſeacha' fein ro mhor ann deidh laimh, air faicin dha Ioſa 'g imeacha' meaſg nan daoine; dubhairt ſe le gaol crabhach: 'Ta caraid an fhir-nua-phoſda na ſheaſamh agus ag eiſdeachd ris, ata ſe deanamh gairdeachais le aoibhneas mor airſon guth an fhir-nua-phoſda; amhuil ſin mar an ceudna, is maith leam ſa bhith air mo laſa' ſuas le togaraibh mor agus naomha agus mi fein chuirea' ann d' fhianuis ſe, le m' uile chridhe ſe. Air an abhar ſin, cuirim ann do lathair ann ſo, agus tairgeam ſuas dhuit aoibhneaſan anabarrach nan cridheachan crabhach uile, an gaoil loſgach ſa an anabarra-inntineach agus an ſoil-leireichean ſa os an airde, an ſealtuinean neamhail ſa maille ris gach uile ſubhailce, agus molla' a'ta, no bhitheas air an cliuthacha' leis gach uile creatoir air neamh agus air thalamh; air mo ſhon fein, agus gach uile ata air an earbſa' re 'm urnuidh; chum agus gu bithea' tu air do mholla' agus air do ghloracha' leis gach uile duile.

Gabh mo runa ſa o Thighearna mo Dhia ſa! agus mo thogara ſa thaobh molla' anabarrach agus beannachd do-thomhaiſte a'ta le ceartas dligheach dhuit reir lion-mhorachd do mhoralas do-labhairte ſe. Bheiream iadſo dhuit agus is mian leam an toirt air feadh gach uile la agus tiota nan aimſir; agus, chum molla', agus buidheachas thoirt dhuit maille rium le 'n urnuidheibh, agus an uile ghaol ſa; guidheam agus gairmeam chum

ſo,

ſo, na Spioradan neamhail uile agus na fireanaich go iomlan.

Molla' gach ſluagh, gach clann agus gach teanga thu, agus arduichea' iad d' ainm mileis agus naomh, leis an ghraonachas is airde agus leis an chrabh is diana. Agus leig do gach uile neach a'ta molla' d' ſhacramaid ſe go urramach crabhach, a ghabhail le lan creideimh, agus faithea' iad gras agus trocair agad, agus guidhea' iad go iriſeal air mo ſhon a'ta mo chreatoir peaccach. Agus an uair gheabh iad an crabh togarach, agus an coi-cheangal aoibhneach ſo; agus dh imeicheas iad o do bhord naomh neamhail ſe, air an cofurtacha' go maith, agus air an beathacha' go iongantach: deonaichea' iadſan bhith ag cuimhneacha' air m' anam trua' ſa.

## C A I B. XVIII.

*Ni bu choir do'n Duine bhith na Ranſuicheor mian-ſheallach 'ſan t Sacramaid, ach mar Fhear-leanmhuin iriſeal Chrioſd ag toirt a Thuigſe fo Smachd do Chreideamh naomh.*

*Guth an Deiſciobuil.*

IS eigin dhuit an aire thoirt air ceuſnacha' aireoch, agus neo-tharbhach aſteach 'ſan t ſacramaid ro dhoimhean ſo, ma's aill leat gan bhith air do ſhluga' ſuas ann doimhneachd an amharais. An ti a'ta na ranſaicheor air moralachd, antromaichear e le gloir. Tha Dia comaſach air tuille obair dheanamh na 's urruin an duine thuigſin. Tha 'm ſeoruchas crabhach agus iriſeal air deidh na firinn, ſo-ghiulainte, deas air bhith teagaiſgte, do ghna ag foluma' bhith 'g imeacha' tre teagaſg ſhullain nan Athracha.

Is beannaichte an t ionracas ſin a'ta fagail ſlighe doirbh nan ceiſdean, agus a'ta trialla' air rod rei' cinteach aitheantan Dhea. Is lionor iad a chaill an crabh, an tra b'aill leo ard nithe ranſacha' 'mach. 'Si chreideamh agus am bheatha neo-lochdach a'ta air iarra' uaite, agus cha 'n e airde na tuigſe no ſirea' doimhean run-diamhaireachd Dea. Mar tuig, agus mar leir leat na nithe, a'ta fothadſa : cionnas thuigeas tu na nithe, a'ta os do chean ? Cuir thu fein fo gheill do Dhia, agus ilſeich do thuigſe chum creideimh agus bheirear ſollus na tuigſe dhuit, co fad agus bhitheas ſin tarbhach agus feamail dhuit.

Tha cuid arai' do dhaoine air am buairea' go trom thaobh na creideimh agus an t ſacramaid. Ach cha'n 'eil ſo re chuirea' as an leath ſa, ach na's tocha as leath an namhaid. Na bithea' curam ort, na bith re conſboid maille re do ſmuainteibh fein, na toir freagar do na amharaſaibh a'ta 'n Deamhain ag togail annad : ach creid focuil Dea, creid a Naoimhſe agus Fhaidhean ſa, agus teichi' an namhaid aingi' uaite. Go tric, is mor an tairbhe th' ann, gu fulainea' ſeirbheaſaich Dhea an leathaidin ſin. Oir cha'n 'eil an Diabhol ag buairea' na mi-chreidmheich agus na peaccaich a'ta cheana go tearuinte aige; ach tha e buairea' na ſireana, an dream chrabhach agus ag cuirea' dragh orra air ioma achd.

Air an abhar ſin, imeich air d' adhairt le creideamh ionruic gan teagamh ſam bith, agus dluthaich ionnſui' an t ſacramaid le urram iriſeal. Agus ciod ſam bith nach urruin thu thuigſin, earb e go tearuinte ris an Dia uile chumhachdach ; cha mheall Dia thu, ach meallar an ti a chuireas earbs mor anna fein. Tha Dia 'g imeacha' maille ris an neo-lochdach, agus 'g a thaiſbeana' fein

do'n irifeal, ag toirt tuigfe do na aondaibh beaga; ag fofgala' dorfa na tuigfe do na inntineibh glana, agus ag follacha' an ghrais air an dream aireoch agus uaibhreach. Tha reafun an duine, lag, agus feudae' e bhith air a mhealla', ach cha'n urruin an fhior chreideamh bhith mealta.

Is coir do gach uile reafun agus lorgaireachd, an chreideamh leantuin, agus cha' n e dol roipe no dol na aghaife. Oir ann fo, tha lamh-an-uachdar aige creideamh agus gradh, agus tha iad ag oibreacha' air doigheibh folluichte anns an t facramaid ro naomh is ro ard fo. An Dia, a'ta fiorrui' agus do-thuigfineach agus uile-chumhachdach ann an comas, a'ta fe deanamh nithe mor agus do-ranfaichte araon air neamh agus air thalamh: agus ni bheil ranfacha' ann re dheanamh amach air oibre' iongantach fa. Na bithea' oibre' Dhea mar fin, agus gu feudar an tuigfin go furafda le reafun an duine; cha b' urruin iad bhith, air an gairmea' iongantach no do-labhairte.

AN CHRIOCH.

# MEARRACHDAN AN CLO-BHUALAI'.

| Taobh | | | Line | | | Leabh. |
|---|---|---|---|---|---|---|
| 8 | - | - | 21 | - | - | faothair tharruin |
| 10 | - | - | 4 | - | - | naire |
| 42 | - | - | 28 | - | - | Aithne |
| 46 | - | - | 5 | - | - | Ann |
| 46 | - | - | 26 | - | - | Stigh |
| 48 | - | - | 4 | - | - | Thu |
| 51 | - | - | 14 | - | - | Stigh |
| 53 | - | - | 32 | - | - | Deimhin |
| 61 | - | - | 1 | - | - | Sgoine |
| 62 | - | - | 17 | - | - | . |
| 86 | - | - | 3 | - | - | Lathair |
| 103 | - | - | 5 | - | - | Cath |
| 114 | - | - | 21 | - | - | Cluintin |
| 114 | - | - | 25 | - | - | Dhearbhar |
| 120 | - | - | 8 | - | - | Uile |
| 125 | - | - | 23 | - | - | Comhnui' |
| 133 | - | - | 7 | - | - | Teangan |
| 145 | - | - | 13 | - | - | Teachd |
| 148 | - | - | 23 | - | - | Dhoibh |
| 150 | - | - | 25 | - | - | Do |
| 158 | - | - | 7 | - | - | Uile |
| 181 | - | - | 27 | - | - | Gabhail |
| 184 | - | - | 1 | - | - | Tanaig |
| 185 | - | - | 8 | - | - | Sgriofa' |
| 191 | - | - | 24 | - | - | Comfurtuichea' |
| 193 | - | - | 4 | - | - | Na ain-reite |
| 220 | - | - | 12 | - | - | Gach |
| 237 | - | - | 23 | - | - | Coir. |

